GABHADH FACAL CHRIOSD COMHNUIDH ANNAIBH GU SAOIBHIR 'S AN UILE GHLIOCAS, A' TEAGASG AGUS A' COMHAIRLEACHADH A CHEILE LE SALMAIBH, AGUS LAOIDHIBH, AGUS DANAIBH SPIORADAIL, A' DEANAMH CIUIL DO 'N TIGHEARN ANN BHUR CRIDHE.

COL. iii., 16.

# LAOIDHEAN AGUS DAIN SPIORADAIL

AIR AN TIONAL, AGUS AIREAMH MHOR DHIUBH AIR AN EADAR-THEANGACHADH

LEIS

AN URRAMACH NACH MAIREANN

GILLEASBUIG K. MAC-CALUIM, M.A., LL.D.

AIR AN ULLACHADH AGUS AIR AN CUR A MACH FO LAMH

IAIN WHYTE

GLASGOW
ARCHIBALD SINCLAIR, 10 BOTHWELL STREET
HENRY WHYTE, 4 BRIDGE STREET
EDINBURGH
NORMAN MACLEOD, THE MOUND

1894

# PREFACE.

THE present volume of Hymns and Spiritual Songs has been compiled from a large collection of Gaelic religious poetry made by the late Rev. Dr. Archibald Kelly M'Callum of Glasgow. The accumulated materials amounted to over 50,000 lines, and consisted of (1) original Gaelic hymns, ancient and modern; (2) hymns translated from the English; and (3) miscellaneous poems, also translated. Dr. M'Callum's unexpected demise last year prevented his carrying out in person the pious and patriotic purpose which he entertained of publishing the work in whole or in part, for the use of the people of the Highlands; but in his Last Will and Testament he made careful provision for its being edited and published after his death, in the event of his being unable during his lifetime to complete and publish it.

Many of the original hymns transcribed by Dr. M'Callum, such as those by Buchanan, Macgregor, Grant, Macdougall, and Morison, being already in print and within easy reach, it was deemed advisable, rather than venture upon a voluminous work at a prohibitive price, to give but samples of the best work of those authors, along with a copious selection from the translated hymns and poems.

It will be observed that a large proportion of the hymns are from an interesting collection of Gaelic hymn

translations published in 1806 by Principal Dewar of Aberdeen. The undoubted merits of Dr. Dewar's Collection, with the fact that it is now scarce and out of print, will, it is believed, be accepted as sufficient justification for the liberal use made of that work in the present volume. How many of the hymns are of Dr. Dewar's own translating, or, indeed, who were his Gaelic authorities at all, it is difficult now to determine. Names of translators, where ascertained, or the sources of the translations, are given in Alphabetical Index No. I., "Dewar," as the source, being credited with those derived from his work. A number of hymns are also selected from "The Treasure," a small collection of translations by the late Rev. Dr. Mackintosh Mackay.

Thanks are due to the following authors or their representatives for permission to use their Gaelic productions:—

Rev. Dr. Blair, St. John's Parish, Edinburgh.
Late Rev. Dr. Cameron, Brodick.
Late Rev. Dr. Clerk, Kilmallie.
Mrs. Grant ("K. W. G."), Glasgow.
Late Archibald Macfadyen, Glasgow.
Rev. Archibald Macdonald, Kiltarlity.
Late Rev. Dr. M'Intyre, Kilmonivaig.
Late Rev. Duncan Maclean, Glenorchy.
Late Rev. Dr. John Macleod, Morven.
Rev. Dr. Nigel Macneill, London.
Rev. Alexander Macrae, Kintyre.
Rev. John M'Rury, Snizort, Skye.
Late Archibald Sinclair, sen., Glasgow.
Mr. Henry Whyte, Glasgow.

This is not the place to discuss the question of the use of uninspired compositions in public worship; an

interesting circumstance, however, bearing upon the subject is, that in some places the Highland people made no scruple about using the hymns of Buchanan and others in their religious meetings. Those native compositions were also habitually employed in private devotion and praise. It is hoped that the fresh, more varied, and more practicable materials supplied in the present work may be instrumental in reviving and perpetuating so wholesome and edifying a custom. This Collection embraces translations of the most popular hymns in the English language, a number of them being specially adapted for use by the young.

The metre of each hymn is indicated by the customary symbols; and the translations, with very few exceptions, correspond in this respect with their English originals, and may generally be sung to the tunes attached to these in the hymnals.

To Professor Mackinnon the editor desires to express his obligations for many valuable suggestions and much assistance kindly rendered during the progress of the work.

J. W.

EDINBURGH, SEPT., 1894.

# CONTENTS.

# ALPHABETICAL INDEX I.

GAELIC FIRST LINES, WITH TRANSLATOR OR SOURCE OF TRANSLATION.

*Hymns for the Young are indicated by Italic Type.*

*"S.P." or "Scot. Par.," stands for "Scottish Paraphrase."*

# ALPHABETICAL INDEX II.

First Lines of English Originals, with Author or Source.

*Hymns for the Young are indicated by Italic Type.*
*"S.P." or "Scot. Par." stands for "Scottish Paraphrase."*

# CONSECUTIVE INDEX.

*Numbers omitted refer to Hymns not identified.*
*The full First Line and the Author's name will be found in Alphabetical Index II.*

# LAOIDHEAN AGUS DAIN SPIORADAIL.

## *LAOIDHEAN O'N BHEURLA.*

L.M. **LAOIDH 1.**

1 GACH uile shluagh air thalamh thà,
Seinnibh le iolach àrd do Dhia;
Le h-aoibhneas dèanaibh seirbhis dhà,
'S le bìnn-cheol àrdaichibh an Triath.

2 Tuigibh gur Dia Iehóbha tréun,
'S e mhàin a chruthaich sinn 's a dhealbh;
Mar shluagh 's mar chaoirich fòs dha fhéin,
Is leis-san sinn gu léir mar shealbh.

3 Le buidheachas na làth'r a steach,
Na gheataibh àillidh thigibh dlùth;
Togaibh an cùirtean naomh' a theach,
D' a ainm-san moladh àrd is cliù.

4 Oir tha an Tighearn math gu fìor,
Gu bràth cha dìobair tròcair Dhé;
Bidh fhìrinn maireannach gu sìor,
Gun chaochladh buan o ré gu ré.

C.M.

## LAOIDH 2.

1 DHE Bhéteil, le d' làimh thoirbheartaich
'S tù bheathaich d' Isr'el fhéin,
'S a threòraich feadh an turais sgìth.
Ar sìnnseara gu léir.

2 Ar bóid 's ar n-ùrnaigh nis a tà
Aig làth'r do chathair ghràis;
O Dhia ar n-aithrichean, bi 'd Dhia
D' an ginealach gu bràth.

3 Trìd céuman dorch ar beatha bhos,
O treòraich thusa sinn,
'S o là gu là ar n-éideadh-cuirp
'S ar teachd-an-tìr thoir dhuinn.

4 Fo sgàil do sgéith O dèan ar dìon
Gu crìoch ar seachrain sgìth;
Is thoir d' ar n-an'maibh fois fa-dheòidh,
Ad chòmhnuidh shuas an sìth.

5 Na tìodhlacan so, Dhé nan Gràs,
Thoir dhuinn o d' làimh gu fial;
'S is tù ar cuibhrionn is ar Dia,
Air feadh gach lìnn is ial.

L.M.

## LAOIDH 3.

1 IOSA, 's iad d' fhuil is d' fhìreantachd
Mo thrusgan briagh 's mo ghlóir, gu beachd,
Fo 'n tog mi 'n àird gu h-ait mo cheann,
'N uair loisgear suas an saogh'l 's na th' ann.

2 'S an là sin seasaidh mise, Dhé,
Le aoibhneas àrd am measg do thréud ;
Có dhìteas mi, no dhiùltas sìth,
'S mi giùlan fìreantachd an Rìgh ?

3 An uair a dh' éireas mi o 'n uaigh,
A thagar oighreachd shuas le d' shluagh,
M' aon bhunait daingean ann ad lath'r,
'S iad fuil an t-Slàn'gheir is a bhàs.

4 An trusgan grìnn bidh ùr gu bràth,
An déigh do 'n t-saogh'l dol ás na smàl ;
'S ged dh' fhàilnicheas an cruinne-cé,
An trusgan grìnn bidh ùr gach ré.

5 O dùisg na mairbh le d' ghuth, a Dhé,
'S cuir aiteas-crìdh air d' fhòg'raich chéin ;
An trusgan briagh 's an glòir, gu beachd,
Iosa, 's iad d' fhuil is d' fhìreantachd.

6.6.6.6.8.8. LAOIDH 4.

1 SEIDIBH, le trompaid chruaidh,
An fhuaim tha aoibhinn, ait,
'Thoirt fios mar thaisbean Dia,
Do 'n t-saogh'l a ghràs gu pailt'.
Tha bliadhna Iubilé air teachd ;
Pillibh, a pheacaich shaorta, 'steach.

2 Iosa, ar Sagairt àrd,
Le 'bhàs làn réite rinn;
'Luchd-trioblaid, gabhaibh tàmh,
An Crìosd air feadh gach linn.
Tha bliadhna Iubilé air teachd,
Pillibh, a pheacaich shaorta, 'steach.

3 Ardaichibh Uan ar Dé,
An t-Uan thug ciont air falbh;
Air slàinte shaoir, troimh 'fhuil,
Gabhadh gach aon neach seilbh.
Tha bliadhna Iubilé air teachd;
Pillibh, a pheacaich shaorta, 'steach.

4 A bhraighde truagh tha 'n sàs,
Làn shaorsa gabhaibh leibh;
Air tèarainteachd gu bràth,
Le Iosa gheabh sibh seilbh.
Tha bliadhna Iubilé air teachd;
Pillibh, a pheacaich shaorta, 'steach.

5 Sibhse a reic gu faoin
An oighreachd ghlòrmhor shuas,
Gabhaibh a' ghibht air ais,
Gun airgiod is gun luach.
Tha bliadhna Iubilé air teachd;
Pillibh, a pheacaich shaorta, 'steach.

6 Trompaid an t-Soisgeil cluinn—
Deagh sgèul na slàinte saoir!

A chreidmhich, thigibh dlùth
An làth'r ur Slàn'gheir chaoin.
Tha bliadhna Iubilé air teachd;
Pillibh, a pheacaich shaorta, 'steach.

L.M. LAOIDH 5.

1 A NAOIMH fo bhròn, do Chrìosd thig dlùth,
'S an gealladh gràsmhor cluinnidh tù;
Deir Iosa fhéin, d' am buin gach feart,
"A réir do làithean bidh do neart."

2 Na leig le d' chridhe fann a ràdh,
"Cionnas a sheasas mi an là?"
Oir thuirt an Triath d' an dual bhith ceart,
"A réir do làithean bidh do neart"

3 Tha thusa lag, 's do nàimhdean tréun,
'S ma bhios an cogadh buan is géur,
Teichidh do nàimh roimh Rìgh nam Feart,
Oir mar do làithean bidh do neart.

4 Ma chlaoidhear thu le fòirneart dian,
Biodh d' earbs' an Criosd is gheabh thu dìon;
An dèuchainn theinntich chì thu 'm feasd,
A réir do làithean bidh do neart.

5 'N uair ghiùlaineas tu an crann-céusd',
Amhghar is iarguin anns gach céum,

Dubh-bhròn is easbhuidh tróm is goirt,
Ghnàth 'réir do làithean bidh do neart.

6 'N uair thig am bàs e fhéin duit dlùth,
Ni Crìosd, do Shlàn'ghear, dhuit an t-iùl ;
Gheabh d' anam ás le Rìgh nam Feart,
'S a réir do làithean bidh do neart.

11.11.11.11. LAOIDH 6.

1 BIODH fiamh oirbh, a shluagh, 's deanaibh luaidh air a ghlòir,
Ag aithris, le dùrachd, a chliù mar is còir ;
Biodh moladh is iolach o 'n chruinne gu léir,
A' mèudach' a' chiùil a tha 'dùsgadh nan spéur.

2 Ard-mholaibh an t-Uan 'dh' fhuiling shuas air a' chrann,
Biodh coroin gun àirimh a ghnàth air a cheann ;
A mhaitheas, a mhòrachd, a ghlòir, is a bhuaidh,
Biodh aingle gu bràth anns na h-àrdaibh a' luaidh.

3 Biodh fiamh oirbh, a shluagh, 's deanaibh luaidh air a ghlòir,
Ag aithris, le dùrachd, a chliù mar is còir ;
Biodh moladh is iolach o 'n chruinne gu léir,
A' mèudach' a' chiùil a tha 'dùsgadh nan speur.

L.M. LAOIDH 7.

1 NA speuran àrd' is àillidh dreach,
'S a sgaoil an gorm-bhrat cian a mach,
Le 'n réultan dealrach, maiseach, grìnn,
Tha 'seinn d' an Cruithear comh-sheirm bhìnn.

2 Tha ghrian gun sgìos o là gu là
A' sgaoileadh cliù a Dé 's gach àit',
'S a' glaodhaich feadh gach tìr fa-leth,
"Cia tréun an Dia thug dhomh mo bhith!"

3 Anmoch, trath dh' aomas neòil nan spéur,
Togaidh a' ghealach ait an sgèul,
'S do 'n talamh, chluinn le tosd a guth,
Innsidh i co thug dhi a cruth.

4 Na mìlte réul tha dhise dlùth,
Gach solus eile 's lòchran-iùil,
Canaidh an sgèul so fada 's cian,
Bho 'n àird an ear gu ruig an iar.

5 Sàmhach is ciùin ged tha an triall,
Mu 'n talamh dhorcha so ag ia'dh,
Guth ged nach cluinnear fòs no fuaim,
Na 'n imeachd dhealrach, thosdach, shuas;

6 Gidheadh, le cluasan tuigse ghlic,
Cluinnear am fonn 's an ceòl gu tric,
A' seinn gun tàmh air feadh gach lìnn,
"Is Tusa, Dhia, a chruthaich sinn!"

L.M.

## LAOIDH 8.

1 CIOD è an onoir gheabh thu uainn',
A Thighearna ar Dia, an t-Uan,
An uair nach cuir àrd-aingle fhéin
Do chliù 's do ghlòir gu bràth an céill?

2 'S airidh an tì 'bha aon uair marbh,
Prionnsa na Sìth 'dh' òl domblas searbh,
'S airidh an tì 'fhuair slàinte dhuinn,
Air glòir is onoir feadh gach linn.

3 Cumhachd is mòralachd b' e 'dhuais,
'Dhìteadh le samhladh breith aon uair;
Do dh' Iosa buinidh gliocas Dhé,
Ged chaidh a mheas mar neach gun chéill.

4 Gach uile shaibhreas buinidh dhà,
Ged dh' fhuiling e o 'bhreith gu 'bhàs;
Glòir thugaibh dhàsan aig gach àm,
Dh' fhàg 'uile laigsinn air a' chrann.

5 Onoir neo-bhàsmhor 's dligheach dhà,
An àite maslaidh agus tàir';
'S a nis chuir Dia le 'laimh m' a cheann
Crùn glòire grìnn gun droighionn ann.

6 Beannaicht gu sìorruidh gu robh 'n t-Uan
A choisinn duinne slàinte bhuan;
A chliù biodh ainglean naomh' a' séinn,
'S gach dùil ag ràdh gu h-ard, *Amén.*

L.M.

## LAOIDH 9.

1 DH' EIRICH an Tighearn Ios' o 'n uaigh,
Iehóbha Dia chaidh suas an àird ;
Air cumhachd ifrinn thug e buaidh,
Is rinn e braighdean de gach nàmh.

2 Tha 'chathair-rìoghail feitheamh shuas,
Is aingle 'seinn gu fonnmhor, binn :
A gheataibh nèamhaidh, fosglaibh suas,
Togaibh gu fial 's gu h-àrd ur cinn !

3 Fuasglaibh ur bainn tha dealrach tròm ;
Gu farsaing sgaoilibh as a chéil';
Do 'n Rìgh so buinidh nèamh is fonn
Is uile lùchuirtean nan spéur.

4 Có è so fhéin Ard-Righ nan Sluagh ?
An tì a chuir gach nàmh fo chois,
A fhuair air ifrinn 's bàs làn bhuaidh,
'S a choisinn slàint' d' a phobull, 's fois.

5 Tha 'chathair-rìoghail feitheamh shuas,
Is aingle 'seinn gu fonnmhor binn :
A gheataibh nèamhaidh fosglaibh suas,
Togaibh gu fial 's gu h-ard ur cinn !

6 Có e so fhéin Ard-Righ nan Sluagh ?
Iehóbha Dia, d' am buin gach feart ;
'S e Rìgh nan naomh is aingle shuas,
An Dia d' am buin gach cliù am feasd.

L.M.

## LAOIDH 10.

1 FEUCH cia cho pailt' 's tha tròcair Dhia,
Do cheannaircich gu bàs bha triall!
'S i tròcair, pailt', gun chrìch gun cheann,
A thagair slàinte dhuinn gu teann.

2 Cho luath 's a rìoghaich lochd 's an t-saogh'l,
Chaidh tròcair fhoillseachadh do dhaoin;
Tràth dh' innis Dia an sgèula gràis,
Gum bruthadh sìol na mnà an nàmh.

3 Gu glòrmhor dhealraich e air daoin',
'N uair rugadh Crìosd, an Slan'ghear caoin;
'S na uile mhaise dhealraich è,
An tràth thuirt Criosd, Tha 'n obair réidh.

4 Bhuannaich e 'n aiseirigh o 'n bhàs,
Is mhill e neart ar n-uile nàmh;
'S o 'n àm 's an deach' e suas an àird,
Rìoghaichidh tròcair pailt' gu bràth.

5 Biodh daoine àrdanach ri strìth
An aghaidh tròcair an Ard-Rìgh,
Tha 'eaglais fhéin, a bhos is shuas,
'S an tròcair so a ghnàth ri uaill.

6 Gu ruig an t-àm 's an seinn sinn shuas,
Is ann air tròcair ni sinn luaidh;
'S gach ìnnleachd sgriosaidh Dia gun cheist,
Chuireadh air tròcair stad am feasd.

7 *Amén*, ghlaodh fàidhean Dhé gu h-àrd ;
*Amén*, deir abstoil naomh' gu bràth ;
*Amén*, deir àrmailtean nan spéur ;
*Amén*, seinneadh an cruinne-cé !

L.M. LAOIDH 11.

1 MO Dhia, cia anmhor dhomh do ghràdh ;
Do thìodhlacan tha ùr gach là ;
Do thròcair phailt' tha teachd a nuas,
Mar fhrasan sèimh' air fèur gu luath.

2 Sgaoilidh tu dorchadas nan spéur,
Is gleidhidh tu do phobull fhéin ;
Gach là is oidhche tha thu leò ;
'S e d' fhacal tha ga 'n cumail beò.

3 Bheirinn, a Dhé, dhuit suas gach buaidh,
'S gach là an taobh a bhos de 'n uaigh,
Oir tha do thìodhlacan thar smaoin,
Do ghineal aingidh clann nan daoin'.

L.M. LAOIDH 12.

1 BIOBH ait, tha Crìosd a' rìogh'chadh shuas,
'S an dùthchaibh céin gheabh esan buaidh !
Gheabh peacaich beatha 's slaint' o 'bhàs,
'S molaidh iad esan 's mèud a ghràis.

2 Tha clanna Dhé gach là a' teachd
Chum tulach Shìoin naoimh, gu beachd;
'S an dream bha roimh' na'n oighre truaigh,
Tha strìochdadh sìos do Chrìosd gu luath.

3 O biodh e buadhmhor thar gach nàmh,
Le mèud a ghràis is neart a làmh;
'S mar dhealanach nan spéur gu luath,
'Sgaoileadh a Shoisgeil measg gach sluaigh.

4 Ard-hallelùiah bìnn do 'n Uan,
Sìor sheinneadh nèamh, is fonn, is cuan;
Cuiribh an céill a ghlòir gu bràth,
An òran maireann mar a ghràdh.

L.M.

## LAOIDH 13.

1 THA Dia a' cur an céill a ghràis:
"Feuch bheir mi sibh o dhoimhneachd bàis;
Bheir mi air falbh an cridhe cruaidh,
Is mise mhàin gheabh seirbhis uaibh.

2 "Mo ghràs mar shruth tha ruith a ghnàth,
A chum ur glanadh nis 's gu bràth;
D' ur n-oibre aingidh bheir sibh fuath,
Is bidh sibh ùmh'l do Dhia nan Sluagh.

3 "Air so tha m' fhìrinn toirt dhuibh cìnnt,
Gum buin mi dhuibhse feadh gach linn;
Bidh sibh 'n ur pobull dhomh gu bràth,
S cha chaochail dhuibh mo chaoimhneas gràidh."

4 Coimhlion, a Dhé, dhuinn d' fhacal naomh,
'S gu saibhir dòirt do ghràs o nèamh ;
A chum 's gun iarr ar n-an'ma Dia,
O cuir do Spiorad nuas gu fial.

5 Bho 'n àm 's an d'thug thu beatha seach,
Am mèud do thròcair, do dh' aon neach,
Tha 'n obair naomh gu h-iomlan uait,
Bho 'tùs a bhos gu 'foirfeachd shuas.

L.M.

## LAOIDH 14.

1 REIR d' àithne fhéin, a Shlàn'gheir chaoimh,
Cumar le gràdh an t-òrdugh naomh ;
Tha aran 's fìon ga 'n roinn gun dìth,
Ach 's ann ort fhéin tha smuain gach crìdh'.

2 Ar creideamh tha am méud do ghràis,
'S ar dùil ri beatha bhuan o d' bhàs,
Is coron glòire shuas leat fhéin,
Os cionn gach peacaidh, truaigh, is péin.

3 Ged mheas luchd-fanoid so mar nàir',
Is air do chùis ged ni iad tàir,
'S e d' ainm a ghnàth ceann-fàth ar n-uaill,
'S do bhàs a mhàin ar bun 's ar buaidh.

4 Gu h-ait tha sinn ag inns' do 'n t-sluagh,
Esan bha marbh gun d' fhàg e 'n uaigh ;
Nis tha e beò taobh thall d' am fuath,
'S tha sinne 'feitheamh ris o shuas.

L.M.

## LAOIDH 15.

1 'NUAIR rannsaich mi mo chridhe olc,
'S mo bheatha thruagh bha làn de lochd,
Aon nì air bith cha robh am làth'r,
Ach peacadh, peanas, agus nàir.

2 Ach onoir, glòir, is cliù, gu bràth,
Dhàsan a thaisbean mèud a ghràidh,
Tha nis a' rìoghachadh air nèamh,
Chum maitheanas thoirt seach gu caomh.

3 Thàinig Co-ionann Dhé e fhéin,
Is ghabh e tàmh measg clann nan daoin';
Ar n-éu-ceart ghiùlain e gu luath,
Is chaidh e sìos fo ghlas na h-uaigh'.

4 Ach thog Iehóbha e o 'n bhàs,
'N uair bha e air son dhaoine 'n sàs,
'S a' giùlan mallachd 's corruich Dhé,
A chum gun deàrrsadh gràs gach ré.

5 Fèuch o na mairbh an Céud-ghin 'teachd !
Ard-Thriath na Beath', o 'n bhàs, gu beachd !
Dh' éirich e 'n àird o ghlas na h-uaigh',
Is thaisbean e do 'n t-saogh'l a bhuaidh.

6 Tha 'n so gach nì tha oirnn an dìth ;
Dh' éirich an Tighearn, ar n-Ard-Righ ;
'S an neach is truaigh' de chlann nan daoin',
Faodaidh bhith beò le 'r Slàn'ghear caoin.

7 O biodh ar n-uaill 's ar ar n-aoibhneas àrd
'S an tì a dh' fhuiling bàs 'n ar n-àit' ;
'S a shlàinte cumadh sinn a ghnàth,
O gheilt, o bhuaireadh, is o chràdh.

L.M.

## LAOIDH 16.

1 A DHIA, air d' ìochd'rain seall le bàigh,
Gu toileach strìochdte sìos ad làth'r ;
Gabh ri ar seirbhis is ruinn fhéin,
Oir 's tù ar n-Ard-Rìgh, thusa mhàin.

2 Fo dhealradh caomh do ghnùis', a Thriath,
Tha dubh-bhron geamhraidh dhomh mar ghrian
A' sgaoileadh solus glan an là,
Le dòchas, aoibhneas, agus gràdh.

3 Bi 'dealradh oirnn, is duisg gach buaidh,
Gu seinn le ainglean cliù an Uain,
A ghlòir 'tha 'dol os cionn gach luaidh,
'S an gràdh gun chrìch thug Crìosd d' a shluagh.

4 O gràdh gun chrìch, a shealltainn nuas
Le sùil làn tròcair agus truais,
Air daoin' a' toilltinn sgrios is bàis—
O gràdh gun chrich !—fhuair Iosa bàs.

5 Fhuair Iosa bàs ! is ciontaich bhochd,
Shaor e o léir-sgrios anns an t-sloc ;
A chliù-san seinneamaid gach àm,
Gus nach bi uair no aimsir ann.

6 Fhuair Iosa bàs ! gach moladh dhà,
Bho ainglean feadh gach lìnn gu bràth !
Oir ceòl air bith a bhos fo 'n ghréin,
Cha chuir ach beag d' a ghràdh an céill.

L.M. LAOIDH 17.

1 O THIGHEARN, thig a nuas is gabh,
Trìd creidimh, còmhnuidh anns gach crìdh',
A chum 's gum fiosraich sinn fa-leth,
Sòlas do-labhairt agus sìth.

2 Thig agus lìon ar crìdh' le neart,
Is comas thoir d' ar n-an'ma seach,
Chum breathnachadh air àird' is doimhn'
Do ghràidh-sa tha neo-chrìochanach.

3 A nis, do 'n Dia 'nì air ar son
Fada os cionn na 's aithne dhuinn,
Trid Ios', a Slàn'ghear is a Ceann,
Biodh glòir o 'n Eaglais feadh gach linn.

L.M. LAOIDH 18.

1 C' ARSON tha mi cho mór fo bhròn ?
C' arson tha eagal 's bàs ga m' leòn ?
Nach 'eil aon ioc-shlaint idir ann,
No comhfhurtachd do m' chridhe fann ?

2 Tha; fèuch, tha 'n Soisgeul 'cur an céill
Slàint' agus sìth Iehóbha fhéin;
Tha Iosa sgeadaichte le gràdh,
'S le truacantas tha 'chridhe làn.

3 Do shùilean tog is fèuch an crann,
Fèuch Iosa 'fulang péin nach gann—
Crochte an àird a' fulang bàis,
Is 'fhuil a ruith chum d' fhàgail slàn.

4 Tha mìltean nis mu 'n chathair-rìgh,
A dh' iarr a thròcair is a shìth;
'S cha luaith' a chunnaic iad an crann,
Na rinn an cridhe aoibhneas ann.

5 'S, a chaoidh, am faodar leamsa 'ràdh—
"Dh' iarr mi gu dùrachdach a ghràdh,
Ach thionndaidh e air falbh a chluas,
'S ri m' ghearan cha do chrom e nuas"?

6 Fhathast, a Shlàn'gheir, tha a ghnàth,
Ad chridhe caomhalachd is gràdh;
O cuimhnich ormsa, lag is truagh,
'S do ghràsan saibhir na pill uam.

7 O Iosa, ionnail mi o m' lochd,
Is ceangail suas mo chridhe goirt;
Làn sgeadaich mi le d' thrusgan fhéin,
Is dorchadas sgap uam gu léir.

L.M.

## LAOIDH 19.

1 ANIS, do 'n tì a shaor a shluagh,
Biodh òran-molaidh air a luaidh;
Hosanna! biodh a chliù ga sheinn,
Is mèud a ghraidh air feadh gach linn.

2 Tha 'n talamh is an cuan gu léir,
A' ghrian, a' ghealach, is gach réul,
An domhan is gach nì a th' ann,
Nochdadh a bhuadhan anns gach àm.

3 Ach ann an Iosa, fèuch, tha 'ghlòir,
A' dealradh os an cionn gu mór;
Na 's mò na dheàrrsas grian nan spéur,
An treis' a neart, os cionn gach réul.

4 Gràs! O cia binn an sgèul do dhaoin'!
Tha m' anam ait 's an t-Slàn'ghear chaoin;
O aingle, àrdaichibh an fhuaim,
Is freagradh nèamh, is fonn, is cuan.

5 O bitheam shuas os cionn nan spéur,
Ga mhealtainn ann an àros Dé,
'S an ionad anns am nochd e 'ghlòir,
'S an seinn sinn 'ainm air clàrsaich òir.

L.M.

## LAOIDH 20.

1 O THI is àird, d' an léir gach smaoin
'Tha ann an cridhe clann nan daoin',
Tha 'faicinn pheacach truagh, le tàir,
A' dèanamh dìmeas air do ghràs;

2 Biodh d' fhacal dhoibh mar chlaidheamh géur,
A' gearradh sìos gach dìdein bréig';
Is teicheadh iad o 'n fheirg ri teachd,
Do 'n tì bheir tèarainteachd, gu beachd.

3 O gabhadh iad an diugh ri d' ghràs,
'S na leig dhoibh dàil a chur na 'n slàint';
Am màireach buinidh dhuits', a Dhé,
Is faodaidh dàil an sgrios gach ré.

4 Seadh, faodaidh dorchadas, an nochd,
Gu bràth an ceangal sìos 's an t-sloc;
'S an àit' bhi cluinntinn slàinte Dhé,
Bhith fulang bròin bhith-bhuain is péin.

5 O Shlàn'gheir, ann am mèud do ghràidh,
Chum slàinte dèan iad glic na thràth;
Mu 'm mothaich iad gach linn am feasd,
Gun dèan thu dìogh'ltas sìor gun cheist.

L.M.

## LAOIDH 21.

1 FEUCH, cia cho àrd 's a thogadh suas,
A' bhratach sin a chì gach sluagh;
A thaisbeanadh do 'n ear 's do 'n iar,
Na slàinte móir a choimhlion Dia.

2 O Shlàn'gheir chaoimh, c' arson a thà
Mìltean na 'n laigh' an cuibhreach bàis?
C' arson tha Sàtan thar mór shluaigh
A' faighinn tighearnais is buaidh?

3 'S am buanaich e le tàir, ag ràdh,
" Daoine chan iompaichear gu bràth " ?
An glaodh do sheirbhisich gun sgur,
" Chaill sinn ar saoth'r, a Dhé, gu tur " ?

4 Le cumhachd dùisg, O ghàirdein thréin,
Is rìogh'chd do nàimhdean luaisg o chéil;
Thoir air gach pobull teachd gu luath,
Is strìochdadh sìos do Rìgh nan Sluagh.

5 Taisbean do chumhachd is do ghràdh,
Is iompaich cinnich ann an là;
Aig d' fhacal còmhdaichear gun stad,
Le slàint', is sith, an saogh'l air fad.

6 Anail na beatha séid, a Dhé,
Is ciontaich thruagh dean beò dhuit fhéin;
Leis tuiteadh mìltean sìos ad làth'r,
Mar bhàrr nan craobh, roimh ghaoith, 's i àrd.

7 O Shlàn'gheir, thoir do d' bhrataich buaidh,
A chum 's gum faic gach uile shluagh
Bho eirigh gu ruig laighe gréin',
Cia glòrmhor, àlainn, slàinte Dhé.

L.M.

## LAOIDH 22.

1 O BIODH do ghràs gu pailt, a Dhé,
A nis ga dhòrtadh air do thréud;
As eugmhais so is faoin 's is fuar
A bhios ar seirbhis dhuit gach uair.

2 Thoill sinn, gun cheist, do chorruich ghéur,
Oir pheacaich sinn gu trom, a Dhé;
Gu ceart thog thu a suas do làmh,
A dhèanamh dìogh'ltais air do nàimh.

3 Oir thog an Dia Iehóbha clann,
'S le cùram ghleidh e iad gach àm,
Ach eadhon iadsan chlaon gu luath,
'S cha d' thug iad géill do Rìgh nan Sluagh.

4 Chunnaic thu, Dhé, cia fuar is faoin
Ar faoilt ri d' Shoisgeul is riut fhéin;
Mhì-bhuilich sinn do thròcair phailt',
'S do ghràs a thug thu dhuinn gun airc.

5 Ach O Iehóbha, seall a nuas,
Cuimhnich do phobull fhéin le truas;
Ar n-éu-ceart dubh a mach á d' làth'r,
Is pill do chorruich uainn gun dàil.

6 O éisd ri d' phobull anns gach àit,
A tha a' sléuchdadh sìos ad làth'r,
'S le aithreachas is cridhe nuadh,
Pilleadh gach aon gu Rìgh nan Sluagh.

L.M. LAOIDH 23.

1 A SHLAN'GHEIR chaoimh, ged 's searbh an cup
A tha thu a' toirt dhòmhsa seach;
Dh' òlainn gu h-ait gach dèur dhe sud;
Chum maith dhomh tha e uaitse 'teachd.

2 Do ghràdh gun chaochladh biodh na mheasg;
Na leig le dèur de dh' fheirg bhith ann;
Na naoimh an Glòir tha sona 'm feasd,
A bhos 'bha fulang trioblaid theann.

3 Bho d' eisimpleir, a Shlàn'gheir chaoimh,
Fòghlumaidh mì bhith ùmh'l do d' thoil;
'S pògaidh le taing an t-slat tha caoin,
Ged mhòth'cheas mi a smachd rè seal.

6.6.6.6.8.8. LAOIDH 24.

1 CIA naomh 's cia sona 'n là
A dh'éirich Criosd o 'n uaigh,
'S an d' fhuair e thar a nàimh
Làn uachd'ranachd is buaidh.
Biodh nèamh is talamh cur an céill
A ghràis, 's ga àrdachadh le chéil.

2 Tha 'n obair ullamh nis,
'S tha Dia ruinn réidh am feasd;
'S thar pobuill thoilich, ùmh'l,
Tha Crìosd na Rìgh gun cheist.
Biodh nèamh is talamh cur an céill
A ghràis, 's ga àrdachadh le chéil.

3 An diugh, an là ro naomh,
Taisbeanar mèud a ghràis,

Is iadsan a bha marbh,
Ni aoradh dha le gràdh.
Biodh nèamh is talamh cur an céill
A ghràis, 's ga àrdachadh le chéil.

4 Fàilte, a Thriath nam Buadh,
A thug sinn dlùth do Dhia ;
Dhuit géillidh gach aon sluagh,
'S molaidh iad thu gach ial.
Biodh nèamh is talamh cur an céill
Do ghràis, air feadh gach lìnn is ré.

S.M.

## LAOIDH 25.

1 AM peacadh 'm buanaich sinn,
Ag earbs' á mèud do ghràis ?
An céus sinn Rìgh na Glòir' a rìs,
Ga chur gu dàn gu bàs ?

2 Nar leigeadh Dia gun dèan !
'S na biodh e air a luaidh,
Am peacadh sin a chéusadh leis,
Gun togamaid o 'n uaigh.

3 Cha tràillean sinn ni 's mò ;
Thug Iosa saorsa dhuinn,
Is cheangail r' a chrann-céusaidh fhéin
An t-uallach 'thog e dhìnn.

8.8.6.D. LAOIDH 26.

1 CIA milis dhòmhsa gràdh mo Dhia!
O sgaoil e ann am chrìdh gu fial,
A Dhé, le d' Spiorad Naomh.
Tha m' anam 'plosgartaich gu dian,
Air m' fheòil tha ciocras agus miann,
An déigh do ghràidh ro chaomh.

2 'S e 'n gràdh tha dol os cionn gach smaoin,
An doimhneachd mhór do chlann nan daoin',
A dh' fhoillsich Criosd na 'bhàs;
Tha aingle 'sealltainn air gu géur,
A dh' fhaicinn 'àirde, 's 'fhad, 's a lèud,
Ach so chan fhaic gu bràth.

3 'S eòl duitse mhàin an gràdh so, Dhé,
A dhoimhneachd mhór 's ann duit is léir;
O lìonadh e mo chrìdh'!
Air so tha m' anam uile 'n tòir;
Biodh so na chuibhrionn domh, 's is leòir,
Air feadh gach linn gu sìor.

4 Oir nì sam bith a tha fo 'n ghréin,
Cha choimeas mi ri d' ghràdh, a Dhé,
No nì 's na nèamhan àrd';
Cha toir an domhan 's na bheil ann,
No nì a bheir do làmh do d' chlann,
Dhoibh sòlas gun do ghràdh.

5 O sgaoil e ann am chrìdh' gu fial;
O deònaich dhomh thu fhéin, mo Dhia,
Is gheabh mi fois gu bràth.
Air m' fheòil tha ciocras agus miann,
Tha m' anam 'plosgartaich gu dian;
O lìon e le do ghràdh!

8.7.8.7.D. LAOIDH 27.

1 ALLELUIAH! Cliù do dh' Iosa,
Aon Fhear-dìon is Rìgh a shluaigh;
Allelùiah! Togaibh caithream,
'S e tha airidh—'s e thug buaidh!
Cluinnibh òrain Shìoin naomha
'Ruith na 'n aon bhéum-ciùil mar thuil:
"As gach tréubh 's gach sluagh air thalamh,
Cheannaich Iosa sinn le 'fhuil!"

2 Allelùiah! Cha do dhìobradh
Sinn mar dhìlleachdain fo phràmh;
Allelùiah! tha ar n-earbsa
Dearbhte gu bheil Crìosd aig làimh.
Ged a chaill sinn e 's an nèula,
Ann an déigh dà-fhichead là,
Leanaidh sinn a chaoidh r' a ghealladh—
"Bidh mi maille ribh gu bràth."

3 Allelùiah! Arain Nèimhe,
Bu tù fhéin ar lòn 's ar stà;
Allelùiah! Do luchd-éu-ceart
'S tèarmunn thu o là gu là.

Shlàn'gheir chaoimh, a Charaid pheacach,
Tog mo chùis, Fhir-shaoraidh mhóir,
Far am bì na naoimh gu sìorruidh,
Seinn do chliù gu h-àrd an Glòir.

4 Allelùiah! Cliù do dh' Iosa,
Aon Fhear-dìon is Rìgh a shluaigh;
Allelùiah! Togaibh caithream,
'S e tha airidh—'s e thug buaidh!
Cluinnibh òrain Shìoin naomha
'Ruith na 'n aon bhéum-ciùil mar thuil:
"As gach tréubh 's gach sluagh air thalamh,
Cheannaich Iosa sinn le 'fhuil!"

8.5.8.3. LAOIDH 28.

1 BHEIL thu tùrsach, bheil thu claoidhte,
Airtneulach, 's fo phràmh?
"Thig am ionnsaidh-sa," deir Iosa,
"'S bì aig tàmh."

2 'M faic mi comharr' air gu m' stiùradh,
Chum nach claon mo chéum?
"Làmhan, casan, 's taobh, a' nochdadh
Leòn is théum."

3 A bheil coron rìoghail, uasal,
Togte suas m' a cheann?
"Tha, gu fìor, ach 's crùn de 'n droighionn
'Chì thu ann."

4 Ciod mo dhuais ma nì mi 'ghabhail
Mar fhear-iùil mo cheum'?
"Iomadh doilghios, dèur, is dèuchainn,
Iomadh béum."

5 Chaoidh ma leanas mi gu teann ris,
Ciod mo bhuannachd uaith?
"Iòrdan seachad, clos air saothair,
'S crìoch air truaigh."

6 Dh' ionnsaidh 'n tèarmuinn so ma théid mi,
'N diùlt e m' iarrtas géur?
"O cha diùlt trath mhaireas talamh,
Cuan, is spéur."

7 Cìocrach, dìleas, earbsach, saoth'reach,
Bheil dhomh ann bonn-stà?
"Fèuch, tha aingle, naoimh, is fàidhean,
'G éigheach, *Thà.*"

C.M.

## LAOIDH 29.

1 CIA tosdach, séimh, an leaba 'n uaigh,
A ghabhail suain is clos;
Theid crìoch air dragh luchd-aing'achd innt',
'S gheabh daoine sgìth làn fhois.

2 Innte cha chaoidh am prìosanach,
Ni 's mò mar fhuair e chlaoidh:
Cha dochainn smachd luchd-ainneart bhuirb,
'S is balbh guth 'mhìllteir dhaoi.

3 Tha lag is làidir, beag is mór,
Co-shìnt' 's an uaigh le chéil;
Tha nàimhdean sàmhach taobh ri taobh,
Is luchd na còmh-stri réidh.

4 Co-ionann caidlidh iad air fad,
Fo ghlasan teann a' bhàis,
Gu'n uair an gairmear iad le Dia,
Na fhianuis Là-a'-bhràth.

5 O bitheamaid an làth'r an Uain,
Trath theicheas talamh 's nèamh,
Is fàilticheadh am britheamh sinn
Gu 'àros glòrmhor, naomh.

8.6.8.6.8.8.8.6. LAOIDH 30.

1 'NUAIR thach'reas sinn bidh sibh ag ràdh,
Ciod an sgèul? Ciod an sgèul?
Ciod tha 'n diugh a' gabhail àit'?
Ciod an sgèul? Ciod an sgèul?
'S ann agams' tha 'n deagh sgèul r'a luaidh,
'S an obair mhaith 'rinn Crìosd d' a shluagh;
Air bàs 's air ifrinn thug e buaidh—
Sin an sgèul! Sin an sgèul!

2 Air Calbhari fhuair Iosa bàs—
Sin an sgèul! Sin an sgèul!
A shaoradh saogh'l fo chiont' bha 'n sàs—
Sin an sgèul! Sin an sgèul!

'Fhuil phrìseil dhòirt e 'n sin gu làr,
'S an sin ar peacadh mheasadh dhà,
Ach dh' éirich e le buaidh o 'n bhàs—
Sin an sgèul! Sin an sgèul!

3 A suas gu neamh le buaidh chaidh Ios'—
Sin an sgèul! Sin an sgèul!
Is shuidh e 'n sin na 'chathair-rìgh—
Sin an sgèul! Sin an sgèul!
Na 'chathair-rìoghail bidh e ghnàth,
Gus an ath-thill e Là-a'-bhràth,
Le feachd nan nèamh leis air gach làimh—
Sin an sgèul! Sin an sgèul!

4 'Obair tha soirbheachadh 's gach àit'—
Sin an sgèul! Sin an sgèul!
Tha móran pheacach faotainn slàint'—
Sin an sgèul! Sin an sgèul!
'S 'n uair gheabh an an'ma blas d' a ghràs,
Ard-sheinnidh iad Hosanna dhà,
A' cur an céill a chliù gach là—
Sin an sgèul! Sin an sgèul!

5 Shaor Iosa mise mar an céudn'—
Sin an sgèul! Sin an sgèul!
Tha 'n fhianuis agam annam fhéin—
Sin an sgèul! Sin an sgèul!
'S o 'n thug e saorsa dhomh o dhìt',
'S gu faire 's ùrnaigh theagaisg mì,
Tha mi an sonas is an sìth—
Sin an sgèul! Sin an sgèul!

6 'S urrainn da slàint' a thoirt duit fhéin—
Sin an sgèul! Sin an sgèul!
Is cridhe nuadh 'thoirt mar an céudn'—
Sin an sgèul! Sin an sgèul!
Ma tha fìor aithreachas ad chrìdh',
Ma tha thu 'creidsinn ann an Crìosd,
Gheabh thu làn shaorsa nis o dhìt'—
Sin an sgèul! Sin an sgèul!

7 Is innis dhoibh-san bhios ag ràdh,
Ciod an sgèul? Ciod an sgèul?
Gu bheil thu 'g ùrnaigh nis gach là—
Sin an sgèul! Sin an sgèul!
Gu bheil thu nis 's a' chuideachd àigh,
A nis fo stiùradh Dhé nan Gràs,
'S an t-slighe chum na tìr' is fheàrr—
Sin an sgèul! Sin an sgèul!

C.M.

## LAOIDH 31.

1 C' ARSON tha mi cho tric fo bhròn,
'S fo amharus mu 'ghràdh?
An tì a shaor mi gus an traths',
Nach saor e mi gu bràth?

2 Dìonaidh e mi gach uair o m' nàimh,
'S bheir e dhomh tuilleadh 's buaidh;
Os cionn gach buairidh siùbhlaidh mi
Gu uchd mo Shlàn'gheir shuas.

L.M.

## LAOIDH 32.

1 FEUCH, aig an dorus coigreach sgìth!
Bhuail e gu sèimh a rìs 's a rìs;
Caraid le gnùis mar aon ri caoidh,
'S a chiabhan fliuch le dealt na h-oidhch'.

2 Ach caraid an e th 'ann gun bhréig?
An t-aon a mhàin a nì dhuit féum;
An duine sin d' an goirear Ios',
Le 'éideadh dearg o Chalbharì.

3 O àilleagan gach linn is àil,
Le làmhan sgaoilt is cridhe blàth;
O gràdh gun smal a thug ann buaidh,
'S an gràdh sin nochdte d' a luchd-fuath'!

4 Grad fhosgail dà, oir fear a ghaoil,
Cuid oidhche riamh cha d' iarr o dhaoin';
Cha mhò is léir do dhaoin an tràths',
An sògh-san leis a bheil e 'tamh.

5 Grad fhosgail dà mu 'n éirich 'fhearg,
'S mu'm falbh e uait na 'chorruich dheirg;
Grad fhosgail dà no 'n ùine gheàrr,
Na 'làthair seasaidh tu le nàir.

6 A Rìgh nan Dùl, a Phrionns' na Sìth,
Do rìoghachd thigeadh anns gach tìr;
Fosglaibh an dorus dà, gach aon,
'S fo bhrataich gabhsa, chinne-dhaonn'.

C.M. LAOIDH 33.

1 CIA sona staid an duine naoimh!
Tha pheacadh maithte chaoidh;
Tha bheatha falaicht ann an Crìosd,
'N taobh thall de dh' fhearg nan daoi.

2 Ged anns an fhàsach gharbh an tràths',
'S tric thàirngear osna ghoirt,
Tha 'earbsadh ann an Dia gach uair,
'S bheir esan dà ùr neart.

3 Ma 's e 's gum mothaich e 'n t-slat shèimh
Ga chumail dlùth do Dhia,
Ni 'm buille caomh a thoirt air ais
Bho 'sheachranaibh gu 'Thriath.

4 'S an uair a thig an teachdair caomh,
Thoirt 'anma o gach cràdh,
Eiridh e suas os cionn nan nèul
Le sòlas àrd gu bràth.

C.M. LAOIDH 34.

1 O DHUINE th' air do bhreith le mnaoi,
Cia tearc is truagh do làith!
Bho 'n duslach thàinig thu, is théid
Gu d' dhuslach fhéin gun dàil.

2 Mar mhaoth-lus fàsaidh tu fo bhlàth,
Is gheabh thu bàs, gu beachd ;
Mar fhaileas teichidh tu gu luath,
'S cha bhuan air thalamh neach.

3 Dhé mhóir, na smachdaich ann ad fheirg
An tomhas goirid, faoin,
De làithean diombuan, anshocrach,
Thug thu do chlann nan daoin'.

4 Ged chrìonas lus chan fhaigh e bàs ;
Thig 'fhàs ri h-ùine nìos ;
'S ged sheargas craobh 's a' gheamhradh fhuar,
Nì 'n t-earrach nuadh i rìs.

5 Ach aon uair 's gum faigh duine bàs,
Cha phill a làith gu bràth ;
A bheatha cha dèan earrach nuadh,
'S air 'uaigh cha ruig an là.

6 Amhluidh mar shruth a ruitheas bras,
'S nach pìll air ais r' a shliabh,
Tha laith, is bliadhnaidh, 's lìnn dol seach,
'S cha phìll ri neach an triall.

7 'S an uaigh, trath laigheas duine sìos,
Caidlidh e 'n dìon a' bhàis,
'S cha dùisg e tuilleadh gus an téid
An cruinne-cé na smàl.

8 O biodh an uaigh na leaba-thàimh
Dhomh fhéin gu là mo Thriath,
'S an éirich mi gu h-aobhach suas,
Le naomh-shluagh maiseach Dhia.

9 'S an dòchas ait, le faighid mhóir,
Feithidh mi òrdugh Nèimh,
A thig 's an àm a shònraich Dia,
'S an triall mi h-uige fhéin.

C.M.

## LAOIDH 35.

1 MO laoidh 's an fheasgar ann ad làth'r,
Thigeadh, a Dhé, mar thùis;
Is m' ùrnaigh éisd air sgàth do Mhic,
'Tha tagradh nis mo chùis'.

2 Trìd cunnartan an là gu léir,
Do làmh rinn dòmhs' an t-iùl;
'S do thròcair shaibhir thaisbean thu,
Am easbhuidh 'chur air chùl.

3 Tìodhlacan lìonmhor tha do làmh
A' dòrtadh orm gu fial;
Ach O cia beag a thaisbean mi
De thaing air ais, a Dhia!

4 Ciod è a rinn mi riamh air son
An tì 'shaor m' anam bochd?
Nach dèanadh cionta uair' a mhàin
Mo thabhairt sìos do 'n t-sloc?

5 Iosa, le m' chridhe ciontach, truagh,
Cuiridh mi m' ùidh ad fhuil;
O dòirt gu pailt do ghràs a nuas,
Is dèan mi nuadh gu tur.

6 Mar so, air m' ùrachadh le d' ghràs,
Laigheam a sìos gu suain,
Mar ann an làmhan sìorruidh Dhé,
No 'n uchd a ghràidh bhith-bhuain.

C.M.

## LAOIDH 36.

1 AMHGHAR o 'n duslach ged nach dùisg,
Bho 'n ùir ged nach tig bròn,
Gidheadh is lìonmhor iad na h-uilc,
Th' air mac an duine 'n tòir.

2 Amhluidh mar dh' èireas sradan suas,
Gu luath air lorg a chéil',
Mar sin tha 'n duine air a bhreith
Gu bròn is cùradh géur.

3 Ach earbamsa ri Dia mo chùis,
Is dèanam m' ùrnaigh ris;
Riaghladh an domhain tha na 'làimh;
Gu 'làthair teichidh mis'.

4 Tha 'oibre lìonmhor agus mór,
Có chuireas iad an céill?
An t-anam brònach nì e ait,
'S an truaghan nì e tréun.

C.M. LAOIDH 37.

1 MO bhròn is m' aoibhneas tha le chéil'
Ad làmhan naomh', a Dhé;
Tha m' uile chomhfhurtachd 'teachd uait,
'S a' falbh aig d' òrdugh fhéin.

2 Ged bheireadh tu iad uil' air falbh,
Monmhur cha dèanainn fhéin.
Oir gach aon nì a shealbhaich mi,
Bhuineadh e dhuits', a Dhé.

3 Seadh ged a bhìodh an saogh'l air falbh,
'S a shòlas faoin air fad,
Cha dèanainn monmhur air do làimh,
Ach mholainn thu gun stad.

4 Ciod e an saogh'l le 'uile mhaoin?
Nach 'eil a shòlas searbh?
Oir gach aon nì a tha fo 'n ghréin,
Is dìomhanas gu dearbh.

5 Sòlas chan 'eil 's cha bhì gu bràth,
An taobh a bhos de 'n uaigh;
'Measg caochladh agus bròn an t-saogh'l,
Bi 'd chuibhrionn domh gach uair.

7.6.7.6.D. LAOIDH 38.

1 IERUSALEIM ro oirdheirc,
Le bainne 's mil gun dìth,
Do mhaise 'luaidh no smuaineach,
Chan urrainn bèul no crìdh'.

An t-àgh tha 'n sin 'g ar feitheamh
  Chan fhios domh, O chan fhios,
Ciod loinnearachd na glòire,
  Is sòlas 'dol thar meas!

2 Ro ait tha cùirtean Shìoin,
  Le ceòl is òrain bhinn';
An sin tha sluagh nam mart'rach,
  Is ainglean dealrach, grìnn.
Tha 'm Prionns' an còmhnaidh 'tàmh ann;
  Tha 'n solus-là bith-bhuan;
Na naoimh tha mealtainn àilleachd
  Is fàile glan nan cluan.

3 An sin tha cathair Dhaibhidh,
  'S, o chùram saor 's o chlaoidh,
Cluinn éigheach àrd nan aoidhean,
  Is caithream-bhuaidh nan saoi;
'S an dream thug buaidh gu tréubhach,
  Le Ceannard tréun nam feachd,
Tha sgeadaichte gu sìorruidh,
  Le trusgain gheal' mar shneachd.

4 O 'n dùthaich àillidh, shona,
  Is dachaidh bhuan nan naomh!
O 'n dùthaich àillidh, shona,
  Is miann gach cridhe chaoimh!
Iosa, ad thròcair stiùir sinn
  Gu tàmh is fois 's an Tìr,
'S bidh glòir do 'n Mhac, do 'n Athair,
  'S do 'n Spiorad Naomh, gu sìor.

10 4.10.4.10.10. LAOIDH 39.

1 A SHOILLSE 'n àigh, 's a'cheò, le d'bhaoisge caoin,
Stiùir thusa mi;
Tha 'n oidhche dorch', 's mi fad' o m' dhachaidh ghaoil,
O treòraich mì;
Stiùir mi gach là, chan iarr mi rathad réidh
Gu Tìr-an-àigh; is leòir leam céum air chéum.

2 Cha robh mi ghnàth mar so, 's cha b' e mo mhiann
Thu bhith 'd réul-iùil;
Do m' thogradh fhéin gun d' thug mi tric an t-srian,
'S cha b' fhiù leam thù:
An geall air mùirn, 's mo chridhe uailleil, faoin,
A dh' aindeoin fiamh': na cuimhnich làith'n a dh' aom.

3 Gu ruig a so ad thròcair bha thu leam;
O stiùir mi ghnàth
Feadh chreagan cruaidh, is shloc, gu ruig an t-àm
'S am brist an là,
'S am faic mi gnùis nan càirdean a chaidh uam,
A chaill mi seal, 's d' an d' thug mi gaol 'bha buan.

L.M. LAOIDH 40.

1 'SAN oidhche 's an do bhrathadh Ios',
'S e réidh gu bheatha leigeadh sìos,
Ghlac e an t-aran 's bheannaich e,
'Toirt buidheachais do Dhia nan nèamh.

2 'N sin thubhairt e r' a chàirdean gaoil,
'S e bristeadh 'n t-samhlaidh sin air fheòil:
"So glacaibh, 's ithibh, is gu bràth,
Air chuimhne gleidhibh là mo bhàis."

3 Ghlac e an cupan fòs na 'làimh,
Is thog e rìs a ghuth an àird,
Trath labhair e le briathran sìth,
Is teas-ghràdh 'lasadh suas na 'chrìdh':

4 "M' fhuil, amhuil so, bheir mise seach,
A dhìoladh ceartas Dhé, gu beachd;
So séula cùmhnant slàint' is gràis,
Cruaidh-naisgte leamsa ann am bhàs.

5 "Làn-luchdaichte le gràdh do dhaoin'
Tha 'n cupan so, 's an ioc-shlaint saor;
Gabhaibh dhe uile 's bithibh beò;
Biobh cuimhneach orms' thug suas an deò."

C.M.

## LAOIDH 41.

1 A DHIA, 'n uair ghuidheamaid le deòin
Air son nan slògh gu léir,
Eisd ruinn, is beannaich Tìr nam Beann—
'S i 's annsa leinn fo 'n ghréin.

2 Ar n-aithrichean tha 'n so 's a' chìll,
Ar dìlsean tha aig làimh,
'S ar clann na 'm fiùrain 'fàs r' ar taobh—
So tìr ar gaoil 's ar dàimh.

3 O dìon ar còrsa o gach nàmh,
Cuir sìth is bàigh measg sluaigh ;
Biodh lànachd anns na bailtean-mór',
Is pailteas pòir 's gach cluain.

4 Riut fhéin, le eòlas, fìrinn, 's gràdh,
O tàlaidh sinn gu dlùth,
Is seinnidh beanntan agus glinn,
Le caithream bhinn, do chliù.

5 A Dhia nan slògh, fo sgàil do sgéith,
Ar tìr fhéin earbaidh sinn ;
Bi thus' ad thèarmunn di na 'féum,
'S ad charaid rè gach linn.

8.6.8.6.6.6.6.6. LAOIDH 42.

1 A PHARRAIS ghaoil ! A Phàrrais ghaoil !
Nach aobhach leinn do ghlòir !
Nach beannaicht' iad a dh' fhàg an saogh'l,
Gach aon bha ortsa 'n tòir !
Far bheil gach cridhe fìor,
An soillse Dhé fo bhlàth,
Aig fois an sòlas sìor,
Fo ghnùis an Rìgh gu bràth.

2 A Phàrrais ghaoil ! a Phàrrais ghaoil !
Tha 'n saoghal sean le cràdh ;
O có nach iarradh saorsa shuas,
Far nach tig fuachd air gràdh !

Far bheil gach cridhe fìor,
An soillse Dhé fo bhlàth,
Aig fois an sòlas sìor,
Fo ghnùis an Rìgh gu bràth.

3 A Phàrrais ghaoil! a Phàrrais ghaoil!
'S e naomhachd glaodh ar crìdh'—
Bhith glan air thalamh mar air nèamh,
An lànachd sgèimh is sìth.
Far bheil gach cridhe fìor,
An soillse Dhé fo bhlàth,
Aig fois an sòlas sìor,
Fo ghnùis an Rìgh gu bràth.

4 A Phàrrais ghaoil! a Phàrrais ghaoil!
Is caomh leinn a bhith shuas,
'S na h-àrois ud a thog an Rìgh,
Le ìnnleachd ghràidh, 's le truas.
Far bheil gach cridhe fìor,
An soillse Dhé fo bhlàth,
Aig fois an sòlas sìor,
Fo ghnùis an Rìgh gu bràth.

5 A Phàrrais ghaoil! a Phàrrais ghaoil!
Tha làithean claon' ga 'r claoidh;
Le Iosa fhéin 's e 's miannach leinn
Bhith seinn na chòir a chaoidh.
Far bheil gach cridhe fìor,
An soillse Dhé fo bhlàth,
Aig fois an sòlas sìor,
Fo ghnùis an Rìgh gu bràth.

L.M.

## LAOIDH 43.

1 'SE nis an t-àm bhith réidh ri Dia,
'S e nis an t-àm thoirt géill do 'n Triath;
Am feadh a mhaireas là nan gràs,
Faodaidh gach neach dol as o 'n bhàs.

2 'S i so an uair thug Dia gu caomh,
A sheachnadh truaigh 's a dhol do nèamh;
So cothrom àigh tha dian dhol seach—
Dèanar deagh bhuil dhe leis gach neach.

3 M' anam, gabh cùram nis na thràth,
A chùm 's nach faic thu truaigh gu bràth;
Oir saothair, seòl, no obair ghlic,
Cha dèanar leat gu bràth fo 'n lic.

4 'S an uaigh, d' a bheil sinn uile 'triall,
Maith'nas chan fhaigh, 's cha d' fhuaradh riamh;
Gun chaochladh mairidh cor gach neach,
Gu àm d' a bhinne teachd a mach.

L.M.

## LAOIDH 44.

1 LEAG Dia na theampull, bhos gu leòir
De bhunaitean air son a ghlòir';
Tha pàilliun Iacoib taitneach dhà,
Ach ann an Sìon 's fheàrr leis tàmh.

2 Tha tròcair caomhail ris gach tigh
'Tha ghnàth ri aoradh fìor air leth;
Ach ni e tàmh na 's taitnich dhuinn,
An eaglaisean na 'ainm tha cruinn.

3 Cia lìonmhor glòir chaidh chur an céill,
Mu Shìon is mu làithean-féill!
A bhaile naoimh ar Dia a bhos,
Mu d' mhaise gheabh gach cinneach fios.

4 Trath chunntas Dia a suas gu caomh,
Na ghineadh air an t-sliabh ro naomh,
Bidh e na onair feadh gach linn,
Gun d' iompaichear gu Crìosd 's a' bheinn.

C.M.

## LAOIDH 45.

1 CIA sona iad d' an aithne Dia!
Ni esan còmhnuidh leò;
Sàsaichear iad le 'fhacal naomh,
'S gu bràth bidh 'n anam beò.

2 An aimsir carraid agus teinn,
Tha 'chathair-ghràis dhoibh dlùth;
'S an uair a thagras iad a ghràdh,
Ri 'n glaodh cha chuir e cùl.

3 Chuidich e 'phobull fhéin o thùs,
'Bha 'cur an dòigh na ghràs;
Is dearbhaidh sinne, chum a chliù,
Riamh nach do mhùth a ghràdh.

4 Aingidh 's air seachran fhuair e sinn,
'S gu caomh thuirt esan ruinn,
"Iarraibh mo ghnùis 's mo chaoimhneas gràidh,
'S mealaidh sibh iad gach lìnn."

5 Dhealraich a ghlòir gu tric na 'thigh,
Ro iongantach na 'r sùil;
Chan iarr sinn uime sin fo 'n ghréin,
Ach làth'reachd Dhé nan Dùl.

6 Neartaichidh 'dheagh-ghean sinn gu tréun;
Ur-mhisneach bheir e dhuinn;
Is fògraidh 'fhacal geilt air falbh,
'S gach duibhr' tha leantainn ruinn.

7 Ged fhuiling sinn an dràst 's an t-saogh'l,
Chan ioghnadh idir è;
Ach faigheamaid do làth'reachd dlùth,
Gu 'r neartachadh, a Dhé.

8 Gach comharr' gràidh biodh luachmhor dhuinn,
'S mealamaid iad a ghnàth,
Gu ruig an t-àm 's an gabh thu sinn
Gu d' àros naomh gu bràth.

C.M. LAOIDH 46.

1 CIA taitneach dhòmhs' an t-ionad naomh
'S a bheil mo Dhia a ghnàth!
Nach nèamh a bhith fo shoills' a ghnùis,
Na 'theampull bhos air làr!

2 An sin tha Dia Iehóbha Mór
A' nochdadh mèud a ghràis,
'S tha solus 'dealradh oirnn a steach,
'S a' sgapadh dubh-neòil bàis.

3 Le thìodhlacan tha 'n Spiorad Naomh,
Mar dhrùchd a' teachd a nuas,
'S tha Criosd a' taisbeanadh a ghràidh,
'S ga sgaoileadh measg a shluaigh.

4 An sin tha d' fhacal, a thì naoimh,
A' cur an céill do rùin;
O deònaich dhuinn do thròcair phailt',
Is molaidh sinne thù.

5 Aig dorus d' ionaid naoimh, a Dhé,
Dh' fheithinn, is Crìosd a stigh;
Mo roghainn so de 'n chruinne-ché,
'S a shòlasan fa-leth.

6 Is fheàrr aon là de d' aoradh fhéin
Na mìle 'n aoibhneas baoth;
B' fheàrr leam an t-àit' is ìsle 'd theach
Na àgh is neart an t-saogh'l.

7 An domhan uile ged bu leam,
Le 'chuan 's le 'fhonn gu léir,
An t-iomlan bheirinn seach gu luath,
Air ghaol bhith ghnàth leat fhéin.

C.M.

## LAOIDH 47.

1 O 'S beannaichte gach uile shluagh
A chluinneas fuaim cho ait
Ri Soisgeul naomha Aon Mhac Dhé,
'S a bheir dha géill le tlachd.

2 An sìth 's an sòlas gluaisidh iad,
Gach uair an sealladh Dhé;
'S am fìreantachd an Slàn'gheir chaoimh,
An dòchas bidh 's gach céum.

3 Oir gheabh iad uaitse gràs, a Dhé,
Is nì thu dhoibh an t-iùl;
Bi ait, O Isr'el, ann ad Rìgh,
Is tog gu h-àrd a chliù.

L.M.

## LAOIDH 48.

1 A SHLAN'GHEIR ghràidh, mo ghrian is tù!
Chan oidhch' ach là 'n uair bhios tu dlùth;
Na h-éireadh nèula talmhaidh, dùmh'l,
Ga d' fhalach mach o bheachd mo shùl.

2 'N uair thuiteas dealt a' chadail chiùin,
'S gu sèimh mo rosgan sgìth gun dùin,
Laigheam le sòlas làn de 'n smuain,
Gu bràth bhi sìnt' air uchd an Uain!

3 Fan leam o mhoch gu laighe gréin'—
Cha bhi mi beò as d' eugmhais fhéin;
Fan leam 'n uair bhios an oidhch' a' fàs—
As d' eugmhais O na faigheam bàs.

4 Aon leanabh seachrain bochd, an diugh,
Ma chuir, le tarcuis, cùl ri d' ghuth,
Na 'anam tòisich obair ghràis,
Ga dhùsgadh o chlos peacaidh 's bàis.

5 An t-euslan fair; air bochd dèan fòir,
Le beannachdan neo-ghann do stòir;
Biodh cadal luchd a' bhròin an nochd,
Mar chadal naoidhein shèimh gun lochd.

6 Bi leinn 'n uair dh' fhosglas sinn ar sùil;
Troimh 'n t-saogh'l bi fhéin duinn ad fhear-iùil,
Gus, ann an cuan gun chrìch do ghràidh,
Am faighear sinn an Rìogh'chd an Aigh.

C.M. **LAOIDH 49.**

1 SLAINTE! Cia glòrmhor dhuinn an fhuaim!
Cia freag'rach e d' ar staid!
Tha 'n gràs tha tèarnadh pheacach truagh,
Ro iongantach air fad.

2 B' e gliocas Dhé a mhàin a dhealbh
Ciontaich a thoirt gu Glòir;

Is dh' ullaich ionmhas gràidh gun chrìch,
Gach sìon de 'n chostas mhór.

3 Làn cheartas, le sùil thoilichte,
Chunnaic an ìnnleachd ghràis,
'S ghabh Crìosd os làimh an obair mhór
A shéulachadh le bhàs.

4 Fìrinn is ceartas, neart is gràdh,
Dhealraich le glòir nach gann,
Trath dh' fhàg an Tighearn nèamh nan spéur,
'S a bhàsaich e air crann.

5 Tha fìrinn 's ceartas, neart is gràdh,
A' dealradh 'cheart cho mòr
Le tagradh Chrìosd gu h-àrd air nèamh,
Is 'uachd'ranachd an Glòir.

6 Fèuch peacadh nis, cia gràineil, searbh,
'S a' toilltinn péin is bàis;
Gidheadh tha 'm peacach beò gu fìor,
'S e 'n sìth ri Dia nan Gràs!

C.M. LAOIDH 50.

1 THA tobar ann 's e làn de dh' fhuil
A shruth o chuislean Ios';
'S gach peacach théid a sìos fo 'n tuil,
Glan buileach thig e nìos.

2 An gaduich bhlais as ri uchd bàis,
'S rinn gàirdeachas neo-ghann;
'S rinn mise fòs—cho dubh ris fhéin—
M' uil' éu-ceart ionnlad ann!

3 O Uain mo ghràidh, d' fhuil phrìseil, bhlàth,
Cha chaill gu bràth a brìgh,
Gus am bi mhuinntir shaort' air fad,
Bho 'm peacadh glan d' a trìd.

4 Bho 'n dhearc mo shùil ri d' chréuchdan ciùrrt',
A' brùchdadh cungaidh shlàint',
Gràdh-saoraidh Chrìosd 's e tha mi 'luaidh,
'S a bhìos gu uair mo bhàis.

5 'N sin seinneam òran 's milse ceòl,
Air cumhachd mór do ghràis,
'N uair bhìos an teanga mhanntach, thruagh,
Gu balbh 's an uaigh na tàmh.

6 Dhé, 's deimhin leam gun d' ullaich thu
Do d' òglach bochd nach fiù,
Luach-fola saor gu h-àrd an Glòir—
Cruit òir a sheinn do chliù.

7 Chuir cumhachd Dhé gach téud air dòigh,
'S a ceòl, gu sìorruidh, buan,
Nì seirm an cluasan Dhia nan Gràs,
Air ainm 's air bàs an Uain.

C.M. LAOIDH 51.

1 'S BEANNAICHT do sheirbhisich, a Dhé,
Ni thusa 'n dìon le d' neart;
Tha gliocas sìorruidh dhoibh na iùl;
'S e 'n Slàn'ghear Rìgh nam Feart.

2 An dùthchaibh céin is iomallach,
Ni thusa 'n cumail suas;
'S ged robh iad tric an cunnartan,
Do làmh tha dlùth gach uair.

3 An uair, le tonnan àrd a' chuain,
A luaisgear iad gu mór,
Is aithne dhoibh gun éisd thu riù,
'S gun toir thu dìon gu leòir.

4 Tha tosd air ànradh garbh a' chuain,
A' ghaoth tha ciùin gu grad;
An fhairg' aig 'òrdugh 'dh éireas suas,
Tha ùmh'l dha rìs gun stad.

5 Am meadhon cunnairt, geilt, is bàis,
Molaidh sinn thusa, Dhé;
O maireadh leinn do chaoimhneas gràidh,
Air feadh gach lìnn is ré.

6 Ar beatha 'thug thu dhuinn air tùs,
Bheir sinn gu h-aobhach uainn;
'S an uair is e ar crannchur bàs,
Theid sinn gu h-ait leat suas.

11.11.11.11. LAOIDH 52.

1 MO Dhia, 's i do thròcair tha dhomh na bun-sgéil,
Na h-aoibhneas do 'm chridhe, 's na h-uaill ann am bhèul;
Do shaor-ghràs gu h-iomlan, o thoiseach gu crìch,
Air m' aigne thug buaidh 's chuir mo chridhe fo chìs.

2 As eugmhais do thròcair chan fhaodainn bhith beò,
Oir peacadh, gun dàil, dhèanadh m'fhàgail gun treòir;
Ach trìd do shaor-mhaithis chum thusa mi suas,
'S an tì sin a dhealbh mi bheir esan dhomh buaidh.

3 Tha dorus do thròcair-sa fosgailt' gach là,
Do'n bhochd is do'n fhéumach a bhuaileas gach tràth;
Is peacaich thruagh, chìocrach, á Iosa ni bun,
Nior chuir e uaith falamh, 's am feasda cha chuir.

4 Do thròcair an Crìosd ni mo shaoradh o thruaigh,
A glòir bidh mi seinn, 's air a h-ioghnadh a' luaidh;
'S e Iosa, m' fhear-tagraidh, a chéusadh am àit',
An t-slighe 's an fhìrinn nach dìobair gu bràth.

C.M. LAOIDH 53.

1 D' AR Dia rinn nithe mìorbhuileach,
Gu sìorruidh gu robh glòir;
'S e ghàirdean tréun thug buaidh a mach,
'S a dh' oibrich slàinte mhór.

2 Dhàsan a thaisbean duinn a ghràdh,
Gu bràth biodh moladh nuadh,
Oir rinn e air na cinnich gràs;
A shlàinte chì gach sluagh.

3 Choimhlìon e 'ghealladh naomh o shean,
Le fìrinn is le gràs;
'S do dh' uile shlòigh an domhain mhóir,
Taisbeanaidh e a shlàint'.

4 Seinneadh an domhan is a shluagh,
An cuan is na bheil ann;
Seinnibh do 'n Dia 'ghabh còmhnuidh leinn,
Le greadhnachas nach gann.

L.M.

## LAOIDH 54.

1 'NUAIR dhearcas mi air crann nam buadh,
Air an do chéusadh Rìgh na Glòir',
Measam gach buannachd mar nì truagh,
'S is tàir 's is fuath leam m' uabhar mór.

2 Gun dèanainn uaill, nior leigeadh Dia,
Ach an crann-céusaidh Chrìosd 's na 'ghràs;
'S gach nì air am bu mhò mo mhiadh,
Làn strìochdam e d' a fhuil 's d' a bhàs.

3 Gach làmh, gach cas, a cheann, 's a chliabh,
Tha 'sileadh bròin, le gràdh d' a réir;
Gràdh 's bròn cho mór am facas riamh,
No crùn cho briagh de dhroighionn géur?

4 Ged a bu leam air 'fhad an saogh'l,
Bu thìodhlac e gu tur ro chrìon;
Bu neo-ni truagh mar dhìol d' a ghaol,
Mo bheatha, m' anam, is gach sìon.

C.M. LAOIDH 55.

1 IOSA, ar Triath, 'chaidh suas is shuidh
Aig deas-làimh d' Athar fhéin,
An Sìon aithnichear do neart,
D' an toir do nàimhdean géill.

2 Cia mór na mìorbhuile a nì
Do Shoisgeul glòrmhor fhéin!
Iompaichear sluagh gu lìonmhor leis,
Mar dhealt air bhàrr an fhéir.

3 Do mhionnaich Dia Iehóbha Mór—
'S neo-chaochlaideach tha 'rùn—
Gu bràth gum mair do shagartachd,
'S mic Aaroin théid air chùl.

4 Tha Ios', ar Sagairt, beò gu bràth,
A thagar cùis a shluaigh;
Tha Ios', ar Tighearn', 'dòrtadh nuas
A bheannachdan gach uair.

5 Ardaichidh Dia a cheann le glòir,
Dìonaidh e 'chathair-rìgh,
Buailidh na fheirg na prionnsachan
'S am pobull nach gabh sìth.

C.M.

## LAOIDH 56.

1 FAD as o shiantan dorch an t-saogh'l,
Tha glòir nach traoigh gu bràth,
Is ionad sona thar gach smaoin,
Nach léir do dhaoine 'n tràths'.

2 Am fearann àlainn, fada, cian,
Na 'n tuigteadh trian d' a àgh,
Ghrad dhùisgeadh ann ar n-anam miann
Bhith 'n sin gu sìorruidh 'tàmh.

3 Chaoidh cha bhi tinneas ann no péin,
'S cha chluinnear éigh luchd-bròin;
Bidh slàint' is òig' ann feadh gach ré,
'S gach teang air ghléus gu ceòl.

4 Gu soilleir, dealrach, feadh gach uair,
A' ghrian cha ghluais fo nèul,
Oir peacadh, sìol gach uile thruaigh,
Cha téid a suas do nèamh.

5 Cha bhi ann oidhche feadh gach ial,
'S cha bhuail a' ghrian 's an là;
Oir glòir a' teachd o chathair Dhia,
'S e sin an grian gu bràth.

6.6.6.6.8.8. LAOIDH 57.

1 CIA àlainn, ùr, an saogh'l,
'S e anns gach àit' fo bhlàth !
Tha 'n cinne-daonn' gu léir
Làn aoibhnis, sìth, is gràidh.
Is tusa, Shlàn'gheir, fhuair a' bhuaidh,
'S an cliù bidh dhuitse air a luaidh.

2 Tha 'n tìnn gu h-iomlan slàn,
'S tha 'radharc aig an dall ;
Do 'n bhalbh tha cainnt is ceòl,
'S do 'n bhacach lùgh nam ball ;
'S gach àit' tha moladh air a luaidh,
Do 'n Dia a nochd a ghràs d' a shluagh.

3 Fèuch, sruithean uisg' gu pailt',
'S an fhàsach thioram, lóm,
Is aibhnichean 's gach àit',
'Ruith làn le toradh tróm ;
Gach gleann, is cnoc, gach tóm is càrn,
Tha còmhdaichte le drùchdaibh tlàth'.

4 'S an ionad anns an d' fhàs
An droighionn is an dris,
Tha craobhan air gach taobh
A' lùbadh sìos le meas ;
Tha 'n ròs 's an lili 'fàs le chéil',
Is maise air an t-saogh'l gu léir.

5 An àite shléibhtean lóm',
Gun fhèur a' fàs no blàth,
Gu h-àillidh tha gach coill'
Le h-aoibhneas dèanamh gàir',
'S na beanntan air gach taobh a' seinn,
'S gach craobh a' freagairt dhoibh gu binn.

6 Tha 'n leòghann is an t-uan
Le chéile gabhail tàimh,
'S air toll na nathrach nimh'
Tha 'n leanabh cur a làimh';
Le nàmh is mò cha mharbhar nàmh,
'S cha chiùrr iad is cha sgrios gu bràth.

7 Gach pobull agus tréubh
'S a' chruinne-ché a bhos,
Gach cinneach tha fo 'n ghréin,
Tha 'moladh Dhé gun fhois;
'S le òran milis, binn, a' luaidh,
"'S airidh gu saogh'l nan saogh'l an t-Uan."

8 O cuin, a Dhia nan Gràs,
A thig an là ro ait,
A dhearbhadh d' fhacail fìor,
'S a thoirt dhuinn sìochaint phailt'?
O sgaoil do Shoisgeul, 's thoir dha buaidh,
Gu crich gach tìr', 's air feadh gach sluaigh.

C.M.

## LAOIDH 58.

1 IS math Iehóbha do gach dùil,
Tha 'shùil, le sealladh caomh,
Ag amharc feadh a' chruthachaidh,
'S a' furtachd air gach aon.

2 Tha sùilean fòs gach dùil air bith
A' feitheamh ort, a Rìgh,
Is tha thu anns na tràithean ceart
A' tabhairt dhoibh am bìdh.

3 Tha thu, le freasdal pailt' do làmh,
A sàsachadh am miann,
Is gheabh an t-iomlan diùbh an lòn,
Bho thròcair mhór an Dia.

4 D' oibre gu léir bheir dhuitse cliù;
Molaidh iad thu gu bràth;
Ach bheir do naoimh, an so 's an Glòir,
Dhuit cliù is ceòl is àird'.

5 Do dhaoine cuiridh ìad an céill
Do bhearta tréun' is caomh;
Mór ghlòir do rìoghachd is do ghràis,
Do chàirdeas is do ghaol.

6 Do rìoghachd fhéin is rìoghachd i
Tha sìorruidh, buan, gu beachd;
Is mairidh d' uachd'ranachd gu bràth,
Air feadh gach àil ri teachd.

C.M.

## LAOIDH 59.

1 AIR d' uile thròcair, O mo Dhia,
Trath dhearcas mi gu dlùth,
A' mosgladh suas tha m' anam blàth,
Le h-ioghnadh, gràdh, is cliù.

2 Chan urrainn domh le briathran beóil
An taing a chur an céill
'Tha 'lasadh ann am chridhe stigh,
Ach dhuits' an sin is léir.

3 Do fhreasdal chum mo bheatha beò,
Gun uireasbhuidh gun dìth,
Ri àm domh bhith 's a' bhroinn am thosd,
'S an crochadh ris a' chìch.

4 Ri m' ghearan is ri m' osnaidh mhaoth',
Chrom thu gu caomh do chluas;
'S mu 'm b' urrainn domh aon ùrnaigh dhealbh,
Do 'n bhalbh ghabh thusa truas.

5 Tìodhlacan lìonmhor dheònaich d' iochd
Gu tric do m' anam maoth,
Mu 'n d' thug mi riamh fainear cò 'n tì
Thug seachad iad gu caoin.

6 Trath ruith mi dian, gun mhothachadh,
An céuman sleamhain òig',
Do làmh, nach facas, dhìon, is stiùir,
Is chum, gu so, mi beò.

7 Bho iomadh sloc do-léirsinn leam,
Bho rib is eangach bàis,
'S o bhuaireadh cealgach, blasd', an uilc,
Thug thu mi tèaraint', slàn.

8 Trath shearg mo ghruaidh fo anshocair,
Rinn thus' i nuadh le slàint';
'S 'n uair bha mi bàitht' am peacadh 's bròn,
Do m' anam dheònaich gràs.

9 Shruth mìle sochair shaoghalta
Bho d' làimh ro fhaoilidh, chaoin;
Is ann an caraid dìleas, dlùth,
Dhùblaich thu m' uile mhaoin.

10 Deich mìle mìle comharr' gràidh,
Fhuair mi o m' Dhia gach là,
Is cridhe ait a mhealas iad,
Le buidheachas, a ghnàth.

11 Am fad 's is beò mi molaidh mi
Ard-Rìgh mo bheatha 's m' iùl;
'S an déigh mo bhàis, an saoghal céin,
Cuiridh mi 'n céill a chliù.

12 Trath theirgeas nèamh, is muir, is tìr,
'S 'thig crìoch air là is oidhch',
Mo chridhe taingeil seinnidh cliù
Do Dhia nan Dùl a chaoidh.

13 Feadh lìnntean bith-bhuantachd gu léir,
Togaidh mi òran binn ;
Ach O 's ro ghoirid bith-bhuantachd
Gu moladh Dhé a sheinn.

C.M.

## LAOIDH 60.

1 CIA ait an là 's an abair daoin',
"Theid sinn gu aoradh Dhe;"
Cia ait bhith uile teachd na làth'r,
'S a' cur a ghràis an céill.

2 Na theach tha Dia a' leigeil ris
A chumhachd is a ghràis,
'S na h-uile buaidh co-naisgt' le chéil,
Thoirt dhuinne réit' is slàint'.

3 Do 'n ionad so theid suas na slòigh,
Thoirt glòir do 'n Rìgh ro chaomh ;
'S o fhacal cluinnidh iad a' bhreith
Gheabh peacaich agus naoimh.

4 O guidhibh sìth do dh' eaglais Dhia,
Iarraibh a leas a ghnàth ;
Sìth gu robh dhoibhsan thug dhuit spéis,
Is aoibhneas buan gu bràth.

5 O guidheam fhéin duit gach aon là,
Sìth agus àgh ro mhór,
Soirbheachadh pailt' 's an t-saoghal so,
Is mèudach' air an Glòir.

6 Sìth dhuit 's a bheil mo chairdean caomh'
Is luchd mo ghaoil gu léir!
Sith dhuit 's a bheil mo Dhia na thàmh,
'S am bi, gu bràth, mi fhéin!

C.M. LAOIDH 61.

1 MO shùilean togam suas ri nèamh,
Bho 'n faigh mi dìon is neart;
Mo thèarainteachd tha teachd gach uair,
A nuas o Dhia nam Feart.

2 Bheir e fainear nach teid mi thaobh
Bho shlighe naomha fhéin,
'S nì e mo dhìon o chunnairt dhlùth',
Do m' shùilean fhéin nach léir.

3 Ni esan tharam faire chaomh,
'S chan aom air suain gu brath;
Fo sgàil a sgéith bheir e dhomh dìon
Is sìth gach oidhch' is là.

4 Is lìonmhor cunnart anns gach là,
Is gàbhadh anns gach oidhch';
Ach uath' air fad ni Dia nan Gràs
Mo shàbhaladh a chaoidh.

5 Saoraidh e m' anam o gach olc,
Am dhol 's am theachd gach là;
Is bheir e tèaraint e fa-dheòidh,
Chum glòir' gun chrìch na làth'r.

C.M.

## LAOIDH 62.

1 CIA luachmhor dhuinn an leabhar naomh
'Dheacadh le Spiorad Dhé!
Mar lòchran tha a theagasgan
Ga 'r stiùradh chum nan spéur.

2 Togaidh e suas ar cridh' gu caomh,
Dol trìd gleann dorch nan dèur;
Beatha is solas bheir e dhuinn,
Is sìth do ghnàth 's gach céum.

3 An lòchran so ni dhuinn an t-iùl,
Trìd dorchadais a bhos,
Gu ruig an t-àm 's am meal sinn shuas,
Sòlas bith-bhuan is fois.

C.M.

## LAOIDH 63.

1 O B' FHEARR gun stiùradh Dia mo chéum
An sligh' a lagh' ro naomh',
'S gun deònaicheadh mo Dhia dhomh gràs
Gu triall na thoil ro chaomh.

2 O cuir do Spiorad nuas is sgrìobh
Do lagh air clàr mo chrìdh',
'S na leig do m' theanga bhith ri ceilg,
No cainnt a thogas strìth.

3 Réir d' fhacail treòraich fhéin mo chéum ;
Mo chrìdh' cum saor o ghò ;
Na faigheadh peacadh 'n uachdar orm,
Is gleidh mo chogais beò.

4 Ro thric mo chéuma shleamhnaich uait,
'S chaidh m' anam fada 'thaobh ;
Aisig do sheachranaich air ais,
Air sgàth do thròcair chaoimh.

5 Thoir orm gun gluais mi ann ad reachd,
Is slìgh' ro thaitneach e ;
'S na leig do m' làmhan no do m' chrìdh',
Oilbheum thoirt duits', a Dhe.

C.M. LAOIDH 64.

1 O THIG, a Spioraid Naoimh, a nuas ;
Ath-nuadhaich sinn gu caomh,
Is beothaich ann ar cridhe rag
Lasair do ghràidh ro naomh.

2 Gu h-aingidh tha ar n-anam fuar
Teann fuaight' ri nithean faoin ;
Chan 'eil e 'togairt dol a suas
Gu sonas buan nan naomh.

3 A Thighearn chaoimh, cia cruaidh ar crìdh' ;
Is nàir dhuinn e gu leòir ;
Ar gràdh cia fann 's cia fuar, a Dhé,
'S do ghràdhsa dhuinn cho mór.

4 O thig, a Spioraid Naoimh, a nuas,
Is cum sinn beò a ghnàth ;
Sgaoil ann ar n-anam gràdh ar Triath,
Is dùisgeadh sin ar gràdh.

C.M.

## LAOIDH 65.

1 B' FHADA a shuidh mi, Dhia nam Feart,
Fo fhuaim do shlàinte chaoimh ;
Gidheadh, cia beag mo chreideamh ann,
'S m' eòlas air d' fhacal naomh.

2 M' Athair, mo Dhia, 's mo Dhaingneach tréun,
'S glé bheag tha m' eòlas ort,
Le d' bheannachdan a dhòirt thu nuas,
'S do bhreitheanais ro ghoirt.

3 Cia fuar is fann mo ghràdh gach uair,
D' eagal cia beag tha 'm chrìdh',
M' inntinn cia toileach tàmh a' bhos,
'S gu falbh o Rìgh na Sìth.

4 O Uile-chumhachdaich, thoir seach
Do d' fhacal naomh mór bhuaidh ;
Sgrìobh fhéin do shlàinte air mo chrìdh',
'S biom ùmh'l da so gach uair.

5 Do m' anam dìochuimhneach leig ris
An t-sligh' ad ionnsaidh fhéin,
Anns a bheil aithne 's àgh a' fàs,
Is gràdh air feadh gach ré.

C.M. LAOIDH 66.

1 'S E Crìosd an stéidh tha daingean, buan,
Ged chuir droch shluagh ris cùl;
Seasaidh e dh' aindeoin cumhachd nàmh,
Réir òrdugh Dhé nan Dùl.

2 Taghte le Dia is luachmhor dhuinn,
Bho 'naoimh gheabh esan cliù;
Annsan tha 'n dòchas air son slàint',
'S gu bràth cha mheall e 'n dùil.

3 Sgrìobhaich is sagairtean gun chéill,
Rinn tàir air Rìgh nan Sluagh,
Gidheadh 's e stéidh na h-Eaglais e,
'S bheir e fa-dheòidh dhi buaidh.

4 Ciod ged a chathaich ifrinn fhéin,
Mèudaichidh eaglais Dhé;
'S e so do ghnìomh, a Dhé nan Sluagh,
Cia iongantach leinn e!

C.M. LAOIDH 67.

1 'S E so an là a dh' éirich Crìosd,
'S am bi sinn suilbhir, ait;
Nis taisbean duinn do ghlòir, a Dhé,
Is dòirt do ghràs gu pailt'.

2 Dh' éirich e 'n diugh o staid nam marbh,
Dh' fhàg e gach nàmh fo ghlais ;
Labhraidh a naoimh an diugh m' a bhuaidh,
'S mar thug e 'shluagh air ais.

3 Beannaicht' gu robh an neach a thig
Le sgèula gràis gu caoin,
Tha teachd an ainm Iehóbha Dia,
Le slàint' do chlann nan daoin'.

4 Hosanna ait do Rìgh na Sìth,
Seinneadh gach dùil tha bhos ;
'S biodh armailtean nam flaitheas àrd'
A' seinn a chliù gun fhois.

C.M. LAOIDH 68.

1 BIODH Sìon is a clann ro ait,
Fèuch, tha an uair air teachd
'S an cuala Dia a h-athchuinge,
'S an tog e i, gu beachd.

2 Tha 'duslach is a luaithre fòs,
Ro luachmhor ann ar sùil ;
Togar a balla briste rìs,
Réir òrdugh Dhé nan Dùl.

3 Trath thogar Sìon suas le Dia,
Taisbeanar e na ghlòir ;

'S air cinnich iomallach am fad,
Bidh fiamh roimh 'ainm ro mhór.

4 Tha Dia na shuidhe shuas air nèamh,
Le tròcair chaoimh na shùil,
'S ri osnaich phrìosanach 'tha 'n sàs,
Cromaidh e 'chluas gu dlùth.

5 Tèarnaidh e iad o bhinn a' bhàis,
'S cha téid iad sìos do 'n t-sloc;
Bho 'n cuibhreach gheabh iad fuasgladh deas,
Is slàint' d' an anam bochd.

6 So ìnnsear 'n uair a bhios sinn marbh,
A chum gum molar Dia,
'S a chum gum bi gach ginealach
'Cur dòchais anns an Triath.

7.7.7.7.D. LAOIDH 69.

1 IOSA 'thug do m' anam gràdh,
Gu d' uchd bàigheil teicheam fhéin,
'N uair a dh' éireas tonnan ard',
'S doinionn làidir tigh'nn o 'n spéur.
O m' Fhear-saoraidh, falaich mi
Gus an téid a' ghaillionn seach';
Sàbhailte do chala sìth,
Gabh mi aig a' chrìch a steach.

2 Dìdein eile chan 'eil ann,
'S tusa 's taic do m' anam truagh;

O na fàg mi dìblidh, fann,
  Ghnàth bi fhéin ga m' chumail suas.
Annad tha mo dhòchas teann,
  Tha mo chòmhnadh uait gu léir;
O cuir falach air mo cheann,
  Steach fo dhubhar sgàil do sgéith.

3 'S tusa mhàin, a Chrìosd, tha uam;
  Gheabh mi uait gach uile nì;
Tog mi 'n àird is cum mi suas,
  Leighis agus treòraich mì.
'S ceart 's is naomha d' ainm gu bràth,
  'S mise 'm peacach gràineil, baoth;
Làn de thruaill'eachd tha mi ghnàth,
  'S thusa làn de ghràs 'tha saor.

4 Agadsa tha pailteas gràis,
  Gràs gu m' pheacadh ionnlad uam;
Eireadh sruithean beò an àird
  Chum mo nàdur 'dhèanamh nuadh;
'S tusa 'n Tobar Beò, gu fìor,
  'Chaisgeas m' ìotadh mhór gu saor,
'Chuireas sòlas ann am chrìdh',
  'S fad na sìorruidheachd nach traoigh.

C.M.

## LAOIDH 70.

1 C' ARSON, O m' anam, tha thu trom,
  'S fo amharus a ghnàth,
'S do smaointean 'ruith neo-fhaighidneach,
  Air uile 'tha fad o làimh?

2 Dèanadh do chreideamh tosd a chur
Air d' uile smaointean bras';
'S e Dia a dh' òrdaich thu bhith 'n so,
An Dia 'tha glic is math.

3 Is cuiridh esan crìoch, na thràth,
Air d' àmhghar 's air do leòn;
Oir bheirear leis fainear do chaoidh,
Is saorar thu o bhròn.

4 Ged bhios do thrioblaidean ro mhór
Earb thusa ghnàth á Dia;
'S i 'làmh a chuireas crìoch roimh 'n mhuir,
'S an doinionn bheir gu fiath.

5 'S c' arson a tha thu, 'anaim, trom,
'S fo amharus a ghnàth,
'S do smaointean 'ruith neo-fhaighidneach,
Air uile 'tha fad o làimh?

7.7.7.7. LAOIDH 71.

1 DH' EIRICH Crìosd a nìos o 'n uaigh,
Seinneadh na tha bhos is shuas;
Seinn, a thalaimh, seinn a nèimh,
Cuiribh uile 'chliù am mèud.

2 Saorsa cheannaich e d' a shluagh,
Chuir e 'n cath, is fhuair e bhuaidh;
Dh' fhalbh an smal a bh' air a ghréin,
'S deàrrsaidh i gu sìor na dhéigh.

3 Clach, is faire, 's séul, cia faoin!
Glas na h-uaigh' chuir e fa sgaoil;
B' fhaoin do 'n bhàs a ghabhail sìos,
Dh' éirich e le buaidh a nìos.

4 Fèuch, a nis tha Iosa beò;
Ghabh e còmhnuidh shuas an Glòir;
Thug a bhàs an gath o 'n Bhàs,
'S chaill an uaigh a buaidh gu bràth.

5 Leanamaid-ne nis cas-chéum
Iosa Crìosd, ar Ceannard tréun;
Aonta ris-san, 's leinn mar chòir,
Beatha mhaireannach an Glòir.

6 Iosa ghlòrmhoir, so ar n-àgh,
Géill is cliù thoirt duit gu bràth;
Sìth is réite riut, gu fìor,
So a' bheatha shuthainn, shìor.

C.M.

## LAOIDH 72.

1 AIR son ro mhèud nan gràsan saor'
Tha teachd gach là as ùr
Bho làmhan Chrìosd, d' Fhear-saoraidh caomh,
Ciod, 'anaim, 'dh' ìocas tù?

2 Mo thruaigh, o chrìdh' mar th' agam fhéin,
Ciod dh' éireas 'bheir dhà cliù?

Mo nithe 's fhèarr tha salach, bréun,
'S mo chuid gu léir chan fhiù.

3 Gidheadh, so ìocaidh mise dhà
Air son a ghràsan fial',
Dlùth-ghlacam cupan naomh na slàint',
Is gairmeam air mo Dhia.

4 'S e 'n t-ìocadh 's fheàrr o neach mar tàims',
Cho gràineil is cho truagh,
Do bhrìgh mór fhialaidheachd a ghràis,
Bhith ghnàth ag iarraidh uaith.

5 An ùmhlachd chubhaidh thoirt cha tàir,
'S is aobhar-cràidh mo bhéus ;
Gidheadh 's e m' uaill gu léir is m' àgh,
Gu bràth bhith 'n comain Dhé.

L.M. LAOIDH. 73.

1 'S E Dia mo bhuachaill is mo dhìon ;
Cha bhi mi ann an dìth gu dearbh ;
Bheir orm gun laigh mi sìos gu ciùin,
Air cluaintean ùrail, glas', nach searg.

2 Ri taobh nan aibhnichean 's nan allt
Tha 'ruith gu mall le sruithean sèimh',
Ni e mo threòrachadh gach àm,
A chum nach bi mi fann gun fhéum.

3 Tha 'g aiseag m' anma dhomh air ais,
'S, air céum na fìreantachd gun bhéud,
Bheir orm gun imich mi a ghnàth,
Air sgàth dheagh ainme ghràsmhoir fhéin.

4 Ged shiùbhlainn troimh ghleann sgàil a' bhàis,
Aon olc gu bràth chan eagal leam,
Oir tha thu mar-rium 's tha do lorg
'S do bhata 'furtachd orm 's an àm.

5 Dhomh dheasaich bòrd air bèul mo nàmh;
Le h-ola ghràsmhoir dh' ung mo cheann;
'Cur thairis tha mo chup, gun tàmh,
Aig mèud an làin a chuir thu ann.

6 Is leanaidh math is tròcair rium,
Ri fad na h-ùine bhios mi beò;
Is còmhnuicheam an àros Dé,
Gu sìorruidh feadh gach ré an Glòir.

11.11.11.11. LAOIDH 74.

1 BU choigreach mi aon uair do Dhia is do ghràs,
Gun aithn' air mo chionta, gun eagal roimh 'n bhàs;
Ged mholadh mo chàirdean domh Crìosd air a' chrann,
Iehóbha Sidcénu*—bu neo-ni dhomh bh' ann.

*Iehóbha ar Fìreantachd.

2 Mar nigheanan Shìoin, bu dèurach mo shùil,
'S na tuiltean dol thairis air 'anam gu dlùth;
Gun smuain gum b' i m' aing'eachdsa chéus air a' chrann
Iehóbha Sidcénu—bu neo-ni dhomh bh' ann.

3 Bu tric mi a' léughadh, le h-aoibhneas is deòin,
Dàn buadhach Isàiah is cainnt shìmplidh Eòin;
Ach eadhon 'n uair sgrìobh iad mu Chrìosd air a' chrann,
Iehóbha Sidcénu, bu neo-ni dhomh bh' ann.

4 Ach 'n uair dhùisg saor-ghràs mi le solus o 'n àird,
Rinn eagal mo luasgadh is b' uamhas domh 'm bàs;
Aon fhasgadh no furtachd cha robh annam fhéin,
Iehóbha Sidcénu b' Fhear-saoraidh dhomh 'm fhéum.

5 Romh 'n ainm ud 'tha milis chaidh m' uamhas air chùl,
Chaidh m' eagalan fhuadach is tharraing mi dlùth
Do thobar a' bheò-uisge 'dh' òl as gu saor—
Iehóbha Sidcénu, mo Shlànaighear caomh!

6 'N uair shiùbhlas mi gleann agus sgàile a' bhàis,
An t-ainm so 'tha buadhach bheir fuasgladh 's a' chàs;
'S o fhiabhrus an t-saogh'l so 'n uair shaorar mi chaoidh,
Iehóbha Sidcénu àrd-luaidheam am laoidh.

C.M.

## LAOIDH 75.

1 CIA milis ainm an t-Slàn'gheir chaoimh,
An cluas a' chreidmhich bhochd !
Caisgidh e bròn is leòn nan naomh,
Gun eagal orr' roimh lochd.

2 An spiorad brùite ni e slàn,
A' fuadach cràidh o 'n chrìdh' ;
Mar mhàna nì e 'n t-acrach làn,
'S bheir tàmh do 'n ast'rach sgìth.

3 Ainm mhìorbhuilich ! mo charraig thréun,
Mo thèarmunn anns gach càs,
'S tu m' ionmhas furtachd anns gach teinn,
Trìd iomlanachd do ghràis.

4 'S ann uait gheabh m' ùrnaigh freagradh gaoil,
Ged thoill mo chionta smachd ;
'S a dh' aindeoin gamhlas Prionns an t-Saogh'l,
Aidichear mi mar mhac.

5 Iosa, mo Bhuachaill, 's Fear mo Ghràidh,
Mo Shagairt, m' Fhàidh, 's mo Rìgh ;
Mo Thriath, mo Bheatha, is m' Fhear-iùil,
Gabh cliù o d' thruaghan sgìth.

6 Ge meata m' oidhirpean an tràths',
Ge fann mo ghràdh 's mo ghlòir,
'N uair bhios mi maille riut gu h-àrd
Molaidh mi mar is còir.

7 Gu sin biodh plosgartaich mo chré
A' cur an céill do ghràis,
'S biodh d' ainm na cheòl domh fad mo ré,
'S na stéidh aig àm mo bhàis.

C.M. LAOIDH 76.

1 DHASAN a ghràdhaich anma dhaoin',
'S a dhòirt gach braon d' a fhuil,
A chum ar ciont a ghlanadh uainn,
'S ar dèanamh nuadh gu tur.

2 Dhàsan rinn sagairt 's rìghrean dìnn,
Air feadh gach lìnn do Dhia,
Biodh moladh, urram, agus gràdh,
Gu bràth air feadh gach ial.

3 Lìonar gach bèul le bìnn-cheol dà,
'S gach crìdh' le teas-ghràdh caomh ;
Air thalamh canar moladh dhà,
'S gu h-àrd le aingle naomh'.

4 Feuch, teachd Mhic Dhé le nèulaibh luath !
'S ro ait le 'shluagh an là,
Ach guilidh a luchd-casgraidh truagh
Le amhghar is le cràdh.

5 'S tu chiad neach 's an neach deireannach,
'S leat bith gun tùs, gun cheann,
Iehòbha Dia, a bhà, a thà,
'S a bhìos gu sìorruidh ann.

11.11.11.11. LAOIDH 77.

1 CHAN iarrainnse fuireach air thalamh gu bràth;
Na 'n tigeadh an cuireadh 's mi dh' fhalbhadh gun dàil;
'S leòir làithean ar turais, ge tearc iad is geàrr,
Làn aoibhnis is mulaid, làn sòlais is cràidh.

2 An diùltainnse imeachd, mar ghealtaire truagh,
Le naoimh air an t-slighe do 'n dùthaich ud shuas?
Am fanainn 's an t-saoghal air aineol, leam fhéin,
'S mo dhaoine d' an dachaidh a' greasad gu leir?

3 Chan iarrainnse fantainn gu bràth air an t-saogh'l,
Le laigse ga m' leantainn 'measg fhaileasan baoth';
Mar chalman air faondradh thar luasgadh nan tonn,
Gun suaimhneas ri 'fhaotainn, gun bhunait fo m' bhonn.

4 Cha luaith' tha mi 'saoilsinn gun d' thàinig an fhéith,
'S na neòil a bhith' sgaoileadh roimh aghaidh na gréin',
Is bogha mo dhòchais a' dealradh 's an spéur,
Na chaillear iad còmhla an duibhre gun réul.

5 O 's mise nach fanadh gu bràth air an t-saogh'l,
Am peacadh ga m' ghonadh gun tàmh air gach taobh;
'N taobh stigh dhiom tha truaill'eachd ga m' leagail 's an ùir,
'N taobh mach dhiom tha buaireadh gach latha as ùr.

6 Tha sòlas a' mhaitheanais measgte le deòir,
Is cupàn na slàinte le ball-chrith ga òl;
Tha 'n trompaid a' séideadh àrd chaithreim is buaidh,
Ach m' anams' tha 'g éigheach an uaigneas, "Mo thruaigh!"

7 Chan iarrainnse fantainn air thalamh a ghnàth;
Roimh 'n uaigh cha bhi geilt air mo chridhe no sgàth;
Laigh Iosa, mo Shlànaighear, innte gun fhiamh,
'S chan fhuar a bhios leamsa caomh-leaba mo Thriath.

8 Thig bristeadh na fàire gu m' dhùsgadh a suas,
Thig armailtean deàrrsach nan ainglean a nuas,
Is mosglaidh na slòigh tha 's an duslach na 'n suain,
Gu éirigh 'thoirt còmhdail le chéile do 'n Uan.

9 Có roghnaicheadh fantainn 's an t-saoghal r' a bheò?
Bho 'n Tighearn an còmhnuidh air choigrich 's an fheoil,
Air falbh o ar n-oighreachd tha taisgte air nèamh,
'S na h-aibhnichean aoibhnis tha sruthadh gu sèimh!

10 An sud tha na naoimh de gach linn agus àit',
'Cur failt' air am bràithrean an àros a' ghràidh,
Le ainglean, do 'n Ard-Rìgh, a' togail nan dàn,
Oir le soillse a làithreachd tha 'n gàirdeachas làn.

11 Na h-òrain tha 'g éirigh gu h-éibhinn 's gu binn,
Tha saor-dhaoin' an Tighearn le caithreim a' seinn,
'S gu sàmhach a' fosgladh nan geatachan òir,
Faic an Rìgh 'tha na 'mhaise a' dealradh le glòir.

12 Na 'm faighinnse sgiathan 's mi ghreasadh a suas,
Gu tuiteam aig casan m' Fhir-shaoraidh 's mo Luaidh;
Ach feitheam a theachdaireachd—òrdugh an àigh!
Halleluiah! Amen!—Leis an Tighearn gu bràth!

6.6.6.6.8.8. LAOIDH 78.

1 BIOBH ait, 's e Criosd is Rìgh!
Gach cumhachd tha na làimh;
O Shìoin, seinn gu h-ait,
Is buadhaich thar do nàimh:
Togaibh ur crìdh' 's ur guth a ghnàth;
Biobh ait, a naoimh, biobh ait gu bràth.

2 Tha Iosa 'rìogh'chadh shuas—
An Dia tha grasmhor, fìor;
'N uair ghlan e as ar ciont',
Shuidh e na chathair-rìgh;
Togaibh ur crìdh' 's ur guth a ghnàth;
Biobh ait, a naoimh, biobh ait gu bràth.

3 A rìoghachd mairidh chaoidh,
Air thalamh is air nèamh;
Tha ifrinn 's bàs le chéil',
Fo chumhachd Rìgh nan naomh;
Togaibh ur crìdh' 's ur guth a ghnàth;
Biobh ait, a naoimh, biobh ait gu bràth.

4 Bidh e aig deas-làimh Dhé
'S an géill a naimhdean dà,
'S aig òrdugh àrd an Rìgh,
An slèuchd iad sìos na làth'r;
Togaibh ur crìdh' 's ur guth a ghnàth;
Biobh ait, a naoimh, biobh ait gu bràth.

5 Biobh ait an dòchas math;
Tha Ios', am britheamh, 'teachd,
Is bheir e suas a chlann,
D'an dachaidh shìor, gu beachd;
Togaibh ur crìdh' 's ur guth a ghnàth,
Biobh ait, a naoimh, biobh ait gu bràth!

C.M.

## LAOIDH 79.

1 O MOLAIBH Dia na theampull naomh,
'S an leig e ris a ghràs;
Togaibh ur guth 's ur cridh' gu h-ait
Ris-san 's na flaitheas àrd'.

2 Air son a ghnìomhan iongantach,
Sìor thugaibh moladh dhà;
Ur cliù gu bràth cha chuir an céill
Ro mhèud a ghlòir' 's a ghràidh.

3 Seinnibh dha ceòl le gàirdeachas,
An cian a bhios sibh beò;
Ach seinnidh sinn na 's àirde dhà,
Na làthair shuas an Glòir.

4 Gach duine bhos, gach aingeal shuas,
O thugaibh cliù do Dhia ;
An cian a bhios an t-anam beò
Sìor thugaibh glòir do 'n Triath.

C.M.

## LAOIDH 80.

1 CIA sona 'n tì do theagasg Dhé,
Bheir éisdeachd gach aon uair,
'S ri gliocas nèamh le móran tlachd,
Chromas gu moch a chluas.

2 Is fhèarr a stòr na 'n t-ionmhas faoin
A tha 's an t-saogh'l gu léir ;
'S is luachmhoire a dhuais gu mór,
Na òr a' chruinne-ché.

3 Is gheabh e shuas le Dia, fa-dheoidh,
Onoir is glòir bhith-bhuan ;
Gach neach a bheir dha géill is gràdh,
'S leo sìth is slàint' an Uain.

4 Do 'n òg 's do 'n aosd' bheir e le chéil',
Na 'n slighe sòlas pailt';
Is gheabh iad coron glòir' gu bràth,
'S tròcair o Dhia gun airc.

5 Cia sona, uime sin, an dream
Tha umh'l do dh' Aon Mhac Dhé ;
De shòlasan tha shlighe làn,
Is sith a ghnàth 's gach céum.

C.M. LAOIDH 81.

1 FEUCH saibhreas iongantach a' ghràidh
Thug Dia ar slàinte dhuinn;
Peacach is truaillidh ged a bhà,
Clann dàsan rinneadh dhinn.

2 Falaicht tha 'n t-urram so an tràths',
'S ro àrd á sealladh dhaoin';
Mar so air Crìosd e fhéin 's an fheòil,
Neo-eòlach bha an saogh'l.

3 Is àrd ar n-inbhe cheana 'n so,
Ach 's àirde 'bhios sinn shuas;
Gidheadh an inbhe sin cha léir
Do neach fo 'n ghréin 's an uairs'.

4 Ach 's léir dhuinn so, gum faic sinn Dia,
Ar Triath, seadh gnùis ri gnùis,
'S gun iompaichear gu 'choslas sinn
Trath mhosglas sinn o 'n ùir.

5 Gach neach 'g a bheil an dòchas so,
Na chòmhradh is na ghnìomh
Bidh e sìor-naomh, 's a chridhe glan
Ceart amhuil a bha Crìosd.

C.M. LAOIDH 82.

1 CLUINNIBH sgeul ait! tha Ios' air teachd,
Ri 'n robh o shean ar dùil;
Lìonar gach crìdh' le gàirdeachas,
Seinnear gu bràth a chliù.

2 Tha 'n Spiorad 'dhòirteadh air gu pailt',
Ri fhaicinn anns gach nì ;
Tha gliocas, cumhachd, èud, is gràdh,
Dealradh na 'uile ghnìomh.

3 Le theachd làn shaorar braighde truagh,
'Bh' aig Sàtan fo chruaidh ghlais ;
Oir sgaoilidh e gach cuibhreach teann,
Is sgealbaidh dorsan prais'.

4 Le theachd nèul cionta theid air chùl,
'S thig fradharc iùil do 'n dall ;
Claisteachd do 'n bhodhar, 's cainnt do 'n bhalbh,
'S do 'n bhacach lùgh nam ball.

5 Le theachd gheabh bochd is uireas'ach
Lan dìol de shaibhreas gràis ;
An cridhe briste ceanglar suas,
An t-anam truagh bidh slàn.

6 Thàinig là saoraidh ait ar Dia,
'S ar fiachan maithear dhuinn,
Oir choimhlion Dia a ghealladh mór,
'S an còmhnuidh bidh e leinn.

7 Hosanna ait do Rìgh na Sìth
Bho so a mach 's gu bràth ;
Co-fhreagradh nèamh, is muir, is tìr,
Le co-sheirm shìorruidh dha.

6.3.6.6.6.3. LAOIDH 83.

1 THA gliocas àrd a' gairm,
Bi an àm, bi an àm!
Tha gliocas àrd a' gairm,
Bi an àm!
Nis socraich d' uile rùn,
Gach peacadh chur an chùl;
Tha 'n oidhche tarraing dlùth,
Bi an àm!
Tha 'n oidhche tarraing dlùth,
Bi an àm!

2 A pheacaich aosmhoir, léith,
Bi an àm, bi an àm!
A pheacaich aosmhoir, léith,
Bi an àm!
Tha d' ùine 'ruith gu dian,
Do shamhradh uile thriall,
'S theid sìos, gun dail, do ghrian,
Bi an àm!
'S theid sìos, gun dàil, do ghrian,
Bi an àm!

3 Na diùlt na 's fhaide slàint',
Bi an àm, bi an àm!
Na diùlt na 's fhaide slaint',
Bi an àm!

Grad phill le céuman luath
Chum Slànaighear nam buadh,
Mu 'n dòirt e 'chorruich bhuan
Air do cheann;
Mu 'n dòirt e 'chorruich bhuan
Air do cheann.

4 O thus' tha aotrom, luath,
Bi an àm, bi an àm!
O thus' tha aotrom, luath,
Bi an àm!
An fhuil ged las ad ghruaidh,
'S fad as, ad bheachd, an uaigh,
Do là-sa thig, is d' uair,
Bi an àm!
Do là-sa thig is d' uair,
Bi an àm!

5 O thus' a chlaon air falbh,
Bi an àm, bi an àm!
O thus' a chlaon air falbh,
Bi an àm!
Do shlighe pheacach tréig,
Is tilg air Crìosd thu fhéin;
Tha d' anam an cruaidh fhéum,
Bi an àm!
Tha d' anam an cruaidh fhéum,
Bi an àm!

C.M. LAOIDH 84.

1 CUIMHNICH do Dhia an làithean d' òig',
Is cuir do dhòchas ann,
Mu 'n tig na làithean breòite, tìnn,
'S an cìnn do bhuadhan fann.

2 A nis, gun dàil, le d' uile chrìdh',
Bi sìnt' ri lagh do Dhia;
'S do Chruithear cuimhnich fòs an tràths',
Mu 'm fàs thu aosmhor, liath.

3 Oir 's goirid uait tha leaba bàis,
'S a sgàil tha cheana dlùth,
Is d' aoibhneas talmhaidh tuitidh sìos,
Cho ìosal ris an ùir.

4 Smaointich a nis le tlachd 's le miadh
Air Dia d' an dual gach cliù;
Is buadhan d' anma 's buill do chuirp
Thoir seachad dha gu dlùth.

8.6.8.6.4. LAOIDH 85.

1 PILL dhachaidh, pill, O ànraich fhaoin,
Tha d' Athair caomh ga d' ghairm;
Na buanaich air do shlighe chlaoin
Ag itheadh phlaosg gun tairbh':
O pill, O pill!

2 Pill dhachaidh, pill, O ànraich fhaoin,
'S e guth d' Fhir-shaoraidh 'th' ann;
Cluinn Céile 'n Uain, 's an Spiorad Naomh,
'S gu baile-dìdein teann:
O pill, O pill!

3 Pill dhachaidh, pill, O ànraich thruaigh,
'S e 'n caothach cruaidh dhuit dàil;
Chan fhaighear aithreachas 's an uaigh,
'S neo-bhuan tha là nan gràs:
O pill, O pill!

C.M.

## LAOIDH 86.

1 CIA glòrmhor, alainn, cathair Dhé!
Sìon cia briagh a snuadh!
Innte chuir Dia a chathair-rìgh,
Chum mairsinn sìorruidh, buan.

2 A ballaidh dìonaidh e le ghràs,
Gu làr cha tuit i chaoidh;
Ni slàinte tèarmunn di gach taobh,
'S ifrinn chan fhaod a claoidh.

3 A dhorsa sìorruidh, éiribh suas,
Fosglaibh gu luath o chéil',
'S gun rachadh naomh-shluagh Dhe a steach,
A thug d' a reachdsan géill.

4 An so gun airceas mealaidh sibh
Sìth shòlasach gu bràth—

Sibhse le 'n ionmhuinn àrd ainm Dhé,
'S 'tha dèanamh buin á 'ghràs.

5 Earbaibh á Dia, sìor earbaibh as;
Gach eagal fògraibh uaibh;
Aig Dia tha cumhachd chum ur dìon
Feadh lìnn nan lìnn, gu buan.

C M.

## LAOIDH 87.

1 C' ARSON a dhòirtear leat a mach
Do chaoidh gun dùil ri iochd?
Ceart mar nach tugadh Dia fainear
Cùis neach air bith d' a shliochd.

2 Esan a chruthaich talamh 's nèamh,
A bheil a thèarmunn gann?
No 'm faod an làmh a dhealbh gach nì
Fas sgìth, gu bràth, no fann?

3 Math, glic, is uile-chumhachdach,
Tha 'n Triath a tha 'g ar dìon;
A shlighe ged nach léir do neach,
Is ceart e anns gach gnìomh.

4 'S mór fàth ar misnich, uime sin,
Fo cheannsal Dhia nan Sluagh;
Do 'n fhìrean lag bheir esan neart,
'S do 'n anfhann bheir e buaidh.

5 Caillidh na daoine sean an treòir,
'S an òigridh fhéin an lùgh;
Ach mhèud 's a dh' fheith ri Dia nan Gràs,
Tha slàinte dhoibhsan dlùth.

L.M.D.

## LAOIDH 88.

1 CIA taitneach uair na h-ùrnaigh ghaoil,
A ghairmeas mi o chlaoidh an t-saogh'l;
An uair 's an ìnnseam na tha 'm dhìth,
Do 'm Athair air a chathair-rìgh.
'Nuair bha mi 'n dèuchainn is ri bròn,
Fhuair m' anam annsan saors' o leòn;
'S tric chaidh mi as o rib an t-saogh'l,
'N uair phill thu rium, O uair mo ghaoil.

2 Cia taitneach uair na h-ùrnaigh ghaoil!
Do sgiath bheir m' iarrtas suas gu faoil,
D' a ionnsaidh-san tha dìleas, dlùth,
Do 'n anam dh' fheitheas air le h-ùigh.
Bho 'n dh' iarr e orm a bhith an sàs
Ga iarraidh fhéin, is earbs' á 'ghràs,
Nis tilgeam air gach claoidh mu sgaoil,
Is feitheam riuts', O uair mo ghaoil.

3 Cia taitneach uair na h-ùrnaigh ghaoil!
Le d' fhurtachd fòir orm rè mo shaogh'l,
Gu'n gluais mi o Bheinn Phisgah uain,'
A' faicinn thall mo dhachaidh bhuain.

An sgàile feòl' so fàgaidh 'm dhéigh,
Is paisgear mi 'n deis' glòire Dhé ;
'S mi 'g éigheach suas troimh spéur an t-saogh'l,
Slàn leat, slàn leat, O uair mo ghaoil !

C.M. LAOIDH 89.

1 FEUCH m' òglach, fèuch mo sheircein gràidh,
'S e àrdaicht' ann am neart ;
Mo roghainn e de 'n t-sluagh gu léir,
Dha thug mi spéis, gu beachd.

2 Airsan gu saibhir tùirlingidh
Mo Spiorad naomha fhéin,
Chum anns na dùthchaibh iomallach
Mo bhreith gun cuir e 'n céill.

3 Sèimh agus ciùin, gun gheilt no buirb',
Bheir esan breith neo-chlaon ;
Cha bhrist e 'm feasd a' chuilc tha brùit',
'S cha mhùch e 'n lasair chaol.

4 Gu lasair séidear leis an t-srad,
Do 'n lag bheir e làn bhuaidh ;
Feadh mhòr-thìr 's eilean sgaoilidh 'èud,
Is géillidh dha gach sluagh.

5 Canaibh do 'n Tighearn oran nuadh ;
Air 'ainm biodh luaidh 's gach àit';

Feadh mara, 's tìre, 's innse cian,
Biodh moladh Dhia gu bràth.

6 A chathair mhór, is fhàsaich fhaoin,
Molaibh mar-aon ar Dia;
'S a' mhachair thugaibh moladh dha,
'S na bheil n' ur tàmh feadh shliabh.

7 Seinneadh gach sluagh gu h-aon-sgeulach,
Glòir ion-mholt' Dhé bhith-bhuain;
'S do 'n chaithreim aoibhinn agus thruim,
Co-fhreagradh fonn is cuan.

C.M.

## LAOIDH 90.

1 AIR sgàth an tì d' a bheil mo ghràdh,
A Dhé, gabh dhiomsa truas;
Mar ìobairt-fheasgair ann ad làth'r,
Nis éireadh m' ùrnaigh suas.

2 Tre chunnartan an là gu léir,
Do ghnùis rinn dòmhsa iùl;
Bho d' shaibhreas fhritheil thu air m' fhéum,
Is m' easbhuidh chuir air chùl.

3 O dòirt gu pailt do ghràs a nuas,
Is dean mi nuadh as ùr;
Thoir dhomh beó-chreideamh anns an Uan,
A thogas suas o 'n ùir.

4 Mar sin air m' ùrach' á do stòr,
Laigheam gu fòil an suain;
Is ìnnleachd nàmh cha tig am chòir,
'S mi 'n uchd a' ghràidh bhith-bhuain.

C.M.

## LAOIDH 91.

1 O DHAOINE tartmhor, thigibh chum
Sruth pailt' nan uisge beò;
A nasgaidh gheabh am bochd a dhìol,
Gun airgiod is gun òr.

2 C' arson a struidheas sibh ur maoin
Air nithean faoin nach biadh,
'S a chailleas sibh ur saoth'r gach là
Mu nì nach sàsaich miann.

3 Gu deònach cromaibh riums' ur cluas,
Ma 's àill leibh suaimhneas fìor;
Le m' theagasg bidh ur n-anam beò,
Is gheabh sibh sòlas sìor.

4 Eisdibh, is mairibh beò gu bràth,
Mo chùmhnant grasmhor 's leibh;
An tròcair a rinn Daibhidh ait,
Gun airc bheir mise dhuibh.

5 Mar fhianuis roghnaich 's thog mi e,
Mar cheannard tréun do m' shluagh;

Gach fine gairmidh e o chéin,
'S bheir iad fo 'bhrataich buaidh.

6 Feuch crìochan cian nach b' aithne dhuit,
Is do nach b' aithne thù,
Ard-fhàidh, do d' ionnsaidh cruinnichidh,
'S do d' ainm-sa bheir iad cliù.

7 'N sin stiùrar dùthchan ìompaichte,
Le h-aoibhneas is le fois;
Na sleibhtean seinnidh air gach taobh,
Buailidh gach craobh a bos.

8 An àite dhroighionn agus dhreas,
Bidh ùr-chroinn uain' a' fàs;
Mar so sìor mhairidh; 's bheir gach dùil
Ard chliù do Dhia nan Gràs.

L.M. LAOIDH 92.

1 FAD as o shaoghal dorch' an deòir
'S a bheil ar còmhnuidh bhos,
Tha rìoghachd sgiamhach, shìorruidh, mhór,
'S i làn de ghlòir 's de dh' fhois.

2 Cha bhi ann là is oidhch' mu seach,
No grian le teas ro dhian;
Ach o shùil Dhé thig deàrrsadh 'mach
Is dealraiche na ghrian.

3 Acras no tart an sin cha bhì,
No uireasbhuidh ni 's mò ;
Tha màna nèamhaidh ann gun chrìch,
Is uisge fìor-ghlan, beò.

4 Cha bhi aon ghearan ann gu bràth,
Air tinneas, cràdh, no claoidh ;
Tha slàint' neo-bhàsmhor ann fo bhlàth,
Is sonas àrd a chaoidh.

5 An sin bidh eòlas agus gaol
A' dusgadh ciùil ro bhinn ;
Is togar ann do 'n Trianaid naoimh,
Ard mholadh feadh gach lìnn.

6 A Dhé, thoir orms' gun strìochd mi tràth
Do d' Shoisgeul gràsmhor caomh,
A chum, tre Chrìosd, 'n uair thig am bàs,
Gum meal mi d' àros naomh.

8.8.8.8.8.8. LAOIDH 93.

1 'S E fhéin a bheir dhomh neart is iùl ;
Tha solus dealrach dhomh na shùil ;
'S gach àite anns am faigh mi tàmh,
Tha mi an glacadh caomh a làmh.
'S e fhéin bheir gràs, 's e fhéin bheir treòir,
'S e fhéin a shiabas uam mo dheòir.

2 Air uairibh ann am dhoimhne thruaigh,
Is mi ri bròn aig bèul na h-uaigh',
Is m' anam bochd gun ghràs, gun treòir,
'S e Iosa shiab air falbh mo dheòir.
'S e fhéin bheir gràs, 's e fhéin bheir treòir,
'S e fhéin a shiabas uam mo dheòir.

3 A Thighearn, glacar leam do làmh,
'S air uchd do ghaoil ni mise tàmh;
Is chithear leam gu ceart do ghlòir
'N uaír shiabas Ios' air falbh mo dheòir.
'S e fhéin bheir gràs, 's e fhéin bheir treòir,
'S e fhéin a shiabas uam mo dheòir.

4 'N uair chrìochnaicheas mo réis a bhos,
'N uair théid mi steach fa-dheòidh do chlos,
Saor o na h-uilc bha orm an tòir,
'S e shiabas uam gu tur mo dheòir.
'S e fhéin bheir gràs, 's e fhéin bheir treòir,
'S e fhéin a shiabas uam mo dheòir.

C.M. LAOIDH 94.

1 FAILTE do 'n là 's an d' éirich Criosd,
Le cumhachd nìos o 'n uaigh;
'S an d' fhuair e air gach uile nàmh,
Air ifrinn 's bàs làn bhuaidh.

2 Na 'leaba thosdaich anns an ùir,
Ghabh Rìgh nan Dùl a thàmh,

Gu ruig an treas là glormhor sin,
A shònraich e roimh làimh.

3 Chuir ifrinn 's uaigh an làmh r' a cheil,
G' a chumail shìos fo ghlais ;
Ach bhrist an gaisgeach dheth gach sàs,
Is dhùisg e 'n àird gu cas.

4 Do d' ainm ro àrd, a Thriath nam buadh,
Gach uair bheir sinne cliù;
'S le 'r n-ait-hosanna fàiltichidh
An là 's an d' éirich thù.

5 Slàinte is cliù gun chrìch d' ar Dia,
An Triath le 'n d' shaoradh sinn;
Dhà seinneadh nèamh, is fonn, is cuan,
Gach uair hosanna binn.

6 Do 'n Ath'r, do 'n Mhac, 's do 'n Spiorad Naomh,
An t-aon Dia beò is fìor,
Biodh glòir is onoir feadh gach linn,
Bho so a mach gu sìor.

8.7.8.7. LAOIDH 95.
*(With Refrain.)*

1 THA iocshlaint aig an Lighich mhór ;
Tha tròcair 's truas an Iosa ;
Tha slàinte ann nach ceannaich òr ;
Tha sòlas an guth Iosa.

Sud an téud is mìls' an Glòir,
Sud am fonn th' aig aingle mór
Sud an t-ainm a nì oirnn fòir—
Ainm gun choimeas Iosa.

2 Do pheacadh maithidh e na ghaol;
O éisd ri caomh-ghuth Iosa;
An sìth bi 'g imeachd suas tre 'n t-saogh'l,
A dh' fhaotainn crùin le Iosa.

3 O mol an t-Uan 'thug dhuinn a' bhuaidh;
Tha m' earbs gach uair an Iosa;
A chliù bidh mi gach là a' luaidh,
'S mo ghràdh cho buan do dh' Iosa.

4 Na 'ainm-san ni mi oidhirp dhian,
'S mo chridhe 'g iarraidh Iosa;
Is O, tha m' anam làn de mhiann
Air aghaidh sgiamhach Iosa.

C.M.

## LAOIDH 96.

1 CIA iongantach do ghràs, a Dhé,
A dh' oibrich slàinte dhuinn;
'Rinn càirdean caomh' de nàimhdean bréun',
Is ceannaircich na 'n cloinn.

2 Ghabh Crìosd os làimh an obair mhór
A choimhlionadh le 'bhàs;
Tha fhuil a' dèanamh eadar-ghuidh',
'S a' tairgseadh réite 's gràis.

3 Nì eile 's éiginn fòs do ghràs
A dhèanamh dhuinn, gu beachd,
Oir nì sinn tàir air Crìosd 's air 'fhuil,
Troimh bheil gach slàinte 'teachd.

4 'S éiginn gun leig an Spiorad ris
Obair an t-Slàn'gheir chaoimh ;
Blaisidh an sin an cridhe cruaidh
Ath-ghinmhinn nuadh is naomh.

5 Ceannaicht' le fuil, 's ath-nuadhaichte,
Is sàbhailte le gràs,
Tha àite cloinne 'n tigh ar Dé,
Aig ceannaircich gu bràth.

C.M.

## LAOIDH 97.

1 THUGAIBH, O anma iriosal,
Do Dhia àrd chliù is gràdh,
Oir tha e math, gun choimeas math,
'S tha shlighe caomh gu bràth.

2 Tha 'n cruinne uile fo a stiùir ;
Ar bith tha uaith a ghnàth ;
Ach tìodhlacadh is luachmhoir' dhuinn,
Tha 'taisbeanadh a ghràidh :

3 Thug e a Mhac—thug 'Aon-ghin Mhic,
Chum ciontaich thoirt o thruaigh ;

An so a mhaitheas thaisbean e,
Na 'oirdhearcas d' a shluagh.

4 Thig sinn a chum an dìdein so,
Oir tha ar dòchas ann;
Ar daingneach e, 's ar n-àite-tàimh
Bho thrioblaidean, gach àm.

5 Do shùil tha 'dearcadh nuas, a Dhia,
Air-san d' an dòchas thù;
A dhùil tha sàsaichte leat fhéin,
'S taisbeanaidh e do chliù.

6 Ciod e an onoir bheir sinn uainn
Do d' ghràdh ro mhór, a Dhe?
Cha chuir gach cliù a bhos is shuas,
Gu bràth a leth an céill.

6.4.6.4.6.6.4. LAOIDH 98.

1 NA 'S dlùith', mo Dhia, dhuit fhéin!
Na 's dlùith' dhuit fhéin!
'S ged b' ann a thogteadh mi
Tre chrois is phéin,
Gidheadh b' e so mo laoidh—
Na 's dlùith' do m' Dhia, na 's dlùith',
Do m' Dhia na 's dlùith'!

2 Ged bhìom, mar sheachranaich',
'N uair laigheas grian,

Am shuain le cloich fo m' cheann,
Is dorch' gach sìon,
Am aisling b' e mo ghuidh'—
Na 's dlùith' do m' Dhia, na 's dlùith',
Do m' Dhia na 's dlùith' !

3 Faiceam mo shlighe 'n sin
'Dìreadh gu Glòir ;
Na chuir thu orm a' teachd
Bho d' thròcair mhóir ;
Ainglean ga m' ghairm air m' ùidh,
Na 's dlùith' do m' Dhia, na's dlùith',
Do m' Dhia na 's dlùith' !

4 An sin, 'n uair dhùisginn suas,
Le d' chliù ga luaidh,
Thogainn mo Bhétel àrd,
Air stéidh mo thruaigh',
Air ghaol troimh bhròn 's troimh chaoidh,
Bhith teachd do m' Dhia na 's dlùith',
Do m' Dhia na 's dlùith' !

5 'S na 'm b' e gun éirinn suas
Gu h-ait troimh 'n spéur,
Gealach, is réul, is grian,
Air chùl gu léir,
Gidheadh b' e so mo laoidh—
Na 's dlùith' do m' Dhia, na 's dlùith',
Do m' Dhia na 's dlùith' !

C.M.

## LAOIDH 99.

1 O THIGHEARN is a Dhé nam Feart,
Cia maiseach d' àros naomh,
'S a bheil thu nochdadh ann ad ghlòir,
Dealradh do ghnùis gu caomh.

2 Tha m' anam fannachadh le déigh
Do chùirtean àrd' gach lò ;
'S mo chridhe 's m' fheòil ri sgairteachd chruaidh,
'N geall air an Dia tha beò.

3 Is fheàrr aon là ad chùirtean naomh',
A' feitheamh ortsa fhéin,
Na mìle là, a Dhé, chur seach,
'N àit eil' air bith fo 'n ghréin.

4 O Dhé nam Feart, mo Dhia 's mo Rìgh,
Cia sona iad tha ghnàth
A chòmhnuidh ann ad theampull naomh,
Toirt molaidh dhuit gach là.

5 Do 'n Ath'r, do 'n Mhac, 's do 'n Spiorad Naomh,
An Dia d' an dligheach glòir,
Bitheadh mar thà, is mar a bhà,
Ard chliù is urram mór.

L M.

## LAOIDH 100.

1 BU mhìorbhuileach an Cumhachd tréun
A dheilbh le 'ghuth an cruinne-cé;
Bha ioghnadh air na h-ainglean fhéin,
A luaidh air cliù 's air gliocas Dhé.

2 Cia dorcha, dubh, neo-chuimt', an stuth
Bho 'n bhriosg an cruthachadh 's an àm;
Léum grian is réultan suas gu cruth,
'N uair labhair Dia, "Biodh solus ann."

3 Bho 'n Chumhachd chéudn' rinn muir is tìr
Grad éirigh chum an inbhe cheirt;
Gach ainmhidh fòs, gach iasg, is èun,
Gach lus, is frèumh, rinn Dia nam Feart.

4 Is rinn e 'n duine, 'n riaghlair mór
Air uile ghnìomharan a làmh;
Ach thuit e, agus chaill e 'ghlòir,
Is fhuair e dòruinn agus plàigh.

5 Ach 's ann na 'r cruth an Iosa Crìosd
Tha mìorbhuile a' dol thar sgeòil;
Cha choimeas do ar deilbh a rìs
A' chiad ghath-gréin' a sgap na neòil.

6 Ged tha sinn millte, caillte, truagh,
Taisbean do chumhachd air ar los,
Is deilbhidh d' fhacal sinn as nuadh,
Le cridhe strìochdt' aig stòl do chos.



C.M.

## LAOIDH 101.

1 DHIA, builich air ar n-òig' gu léir
Sàr thiodhlac naomh nan gràs;
Mar shìol a' frasadh nuas o 'n spéur,
A frèumhachadh 's a' fàs.

2 Ge b' e an t-àit' 's an cinnich gràs,
Ged 's ann o nèamh tha 'n sìol,
'S i 'n òige 'n t-àm 's an dosraich fhàs,
'S am feàrr a bhlàth 's a nèul.

3 Mo chreach, nach éisd an òige thruagh
Ri cuireadh gràidh an Uain!
Oir ged tha 'n cridh' le peacadh cruaidh,
Gidheadh tha 'thròcair buan.

4 Mur biodh an cridhe cruaidh mar chloich,
Do 'n neach is òig' air bith,
Cha d' fhuair an ciontach fois na h-oidhch',
Le geilt, is bròn, is crith.

5 An uaigneas is am follais fòs,
Tha deòir is ùrnaigh 'n t-sluaigh
A' tagradh Iosa as ur los;
O gairmibh fhéin gu luath.

6 Is guidheamaid gum fòghluim sibh
Fo làimh an Spiorad Naoimh,
'S nach leisgeul idir òige dhuibh,
Mur lean sibh Iosa chaoidh.

C.M.

## LAOIDH 102.

1 O DHE, ar cobhair anns gach lìnn,
Ar dòigh 's an tìm ri teachd,
Ar dìdein thu o 'n ghaillinn ghéir,
'S ar dachaidh shìor, gu beachd !

2 Fo dhubhar sgàil do chathair-rìgh,
Do naoimh an sìth ghabh tàmh ;
Is leòir do ghàirdean tréun g' ar dìon,
'S chan aobhar-fiamh' leinn nàimh.

3 Mu 'n d' sheas na cnuic an òrdugh grinn,
'S mu 'n d' dhealbhadh fonn is cuan,
Bho shìorruidheachd gu lìnn nan lìnn,
Is tusa 'n Dia bith-bhuan.

4 Oir mile lìnn ad shealladh fhèin
Mar an là dé a tà ;
Mar cheò na fàire theid an céin,
Aig éirigh gréin' an àird.

5 Tha tìm mar shruthan siùbhlach, cas,
'Toirt leis gu bras gach neach
Do thìr na dìochuimhn, 's thèid iad as,
Mar théid an aisling seach.

6 O Dhé, ar cobhair anns gach lìnn,
Ar dòigh 's an tìm ri teachd,
'S gach teinn bi fhéin duinn ad fhear-dìon,
'S ar dachaidh shìor, gu beachd.

8.5.8.5.
*(With Refrain.)*

## LAOIDH 103.

1 'BHRAITHREAN, faicibh shuas a' bhratach,
'Luasgadh anns a' ghaoith;
Cuideachadh a' teachd am fradharc,
Buaidh bidh air ar taobh!

"Gleidh an Dun, tha mise tighinn,"
So tha Iosa 'g ràdh;
Thoir air ais am fios gu flaitheas,
"Nì sinn sin tre ghràs."

2 Faicibh feachdan borb' a' tighinn,
Sàtan air an ceann,
Gaisgich thréun' mu 'n cuairt a' tuiteam,
Misneach a' fàs gann!

3 'Bhratach ghlòrmhor fèuchaibh, sgaoilte,
'S gaoir na trompaid chruaidh!
Gheabh sinn, ann an ainm ar Ceannaird,
Thar gach nàmhaid buaidh!

4 Buan is dòbhaidh ged tha 'n còmhrag,
Tha ar còmhnadh dlùth;
Tha ar Ceannard tréun a' tighinn,
Glacaibh misneach ùr.

L.M. LAOIDH 104.

1 DH' ASLAICH mi Dia gum fàsainn suas
Mar chreidmheach ann an gaol 's an gràs,
'S gun sealbhaichinn a ghaol 's a thruas,
Is saorsainn bhuan o eagal bàis.

2 'S e fhéin a theagaisg m' ùrnaigh dhomh,
Is tha mi 'n dùil 'thug freagradh sìth,
Ach freagradh air a leith'd a dhòigh
'S gun d' fhàg gach dòchas tèarnaidh mì.

3 'S ann smuainich mi, na dheagh àm fhéin,
Gum freagradh e mo ghlaodh gun stad,
'S gun taisbeanadh e 'chumhachd tréun,
A dh' fhuadach' cionta uam air fad.

4 An àite sinn 's ann leig e ris
Mo thruaillidheachd is cruadhs mo chrìdh',
Is shìn e slabhraidh an fhir-sgrios,
A bhuaireadh m' anma chlaoidhte, sgìth.

5 'S bha 'n Tighearn mar gum biodh e fhéin
An geall air mèudachadh mo bhròin;
Is chuir e biasd a chnàmh gach féum
A gnìomh mo chrannchuir is mo lòin.

6 Mo Dhia! le h-eagal ghlaodh mi ris,
Do chnuimh an claoidh thu sìos gu bàs?
Ach fhreagair e, "Mar sud tha mis'
Ag éisdeachd athchuinge nan gràs.

7 "Tha dèuchainnean a' teachd o m' làimh,
Chum àrdan 's féinealachd a sgrios,
'S a thoirt gach leannain shaogh'lt air falbh,
Chum 's nach bi agad aon ach mis'."

C.M.D. LAOIDH 105.

1 GUTH Iosa chuala mi ag ràdh,
"Thig thugam is gabh fois;
Leag sìos air m' uchd do cheann 's tu sgìth,
Leag sìos e 's bi aig clos."
Chum Iosa thàinig mi mar bhà,
Sgìth, sàraicht', agus tróm,
Is fhuair mi annsan ionad-tàimh,
'S air m' aigne chuir e fonn.

2 Guth Iosa chuala mi ag ràdh,
"Feuch bheir mi seach gu saor
De dh' uisge fìor, cróm sìos is òl
A fuaran beò nach traoigh."
Chum Iosa thàinig mi is dh' òl
De 'n t-sruthan bheò nach gann;
Bha m' ìota caisgt', fhuair m' anam neart,
'S mo bheatha nis tha ann.

3 Guth Iosa chuala mi ag ràdh,
"Is mise soills' an t-saogh'l;
Seall rium, 's a' mhadainn dealraidh ort,
'S do là bidh geal a chaoidh."

Chum Iosa sheall mi agus fhuair,
Annsan mo réul 's mo ghrian;
'S an t-solus ghlan so gluaisidh mi,
Gu deireadh làith mo thriall.

C.M. LAOIDH 106.

1 AN dòighean dìomhair gluaisidh Dia,
Thoirt 'iongantais mu 'n cuairt;
Mar charbad dha tha 'n doinionn dhian,
'S tha lorg a chois 's a' chuan.

2 An doimhneachdan de ghliocas sìor,
Tha 'rùintean taisgte suas;
Is cuirear leis a thoil an gnìomh,
Mar 's miann leis fhéin gach uair.

3 Ur-mhisneach glacaibh, 'naoimh gun treòir,
Na neòil is duirch' tha làn
De thròcair chaoimh, is dòirtear leò
Oirbh maitheas mór gun dàil.

4 Na measaibh Dia tre shealladh mhàin,
Na 'ghràs cuiribh ur dùil;
Air cùl an fhreasdail dhuirch' tha gràdh
A' lasadh ghnàth na 'ghnùis.

5 A rùintean abaichidh gu luath,
'S iad fosgladh suas gun tàmh;
'S ged robh a' ghucag searbh 's an uair,
Bidh mìls' is buaidh 's a' bhlàth.

6 As-creideamh dall 'théid clì 's gach céum,
Gnìomh Dhé a chaoidh cha sgrùd;
'S e Dia 's fear-mìneachaidh dha fhéin,
'S ni soilleir, réidh, gach cùis.

C.M. LAOIDH 107.

1 GE diamhain, 's taitneach a bhith luaidh
Air ionad-suain a' bhàis,
'S mu 'n ghlòir tha cuartachadh nan naomh
A ghairmeas Dia nan Gràs.

2 Bheir osann dhìblidh iad gu sìth,
'S gann dh' ionndrainear iad uainn,
Mu 'n gabh an t anam toileach sgiath
Gu cathair-rìgh an Uain.

3 Biodh creideamh 'n dùil gum faic a shùil
An astar troimh na neòil,
Ach thar a' bhrat cha ruig ar n-iùl,
'S cha chluinn ar cluas an ceòl.

4 Is e na 's aithne dhuinn gu léir,
Gur beannaicht' iad gu bràth,
'S gun d' fhuadaich Crìosd gach bròn, is dèur,
Is peacadh, bha ga 'n cràdh.

5 Air clàrsaichean nan téudan òir,
Gun sgìos a' seinn a chliù;
O leanamaid, a Dhé na glòir',
An eisimpleir gu dlùth.

6 Oir cumaidh 'n creideamh, 'n gaol, 's an èud,
An cuimhneachan a bhos,
'S, a Thighearn, ann an thròcair, éisd
An iarrtais as ar los.

7 Oir 's iads' a bhuannaich, sinne chaill,
Ga 'n ionndrainn thar a' chòir;
Ach leighis fhéin gach beàrn mar gheall,
A' tiormachadh ar deòir.

8 'S do réir mar fhuair Elias gràs
'N uair chaidh Eliah suas,
Cuir cuibhrionn dùbailt o do làimh,
Na 'r measg, gun dàil, a nuas.

C.M. LAOIDH 108.

1 'NUAIR thogadh suas an nathair phrais,
Le Maois 's an fhàsach chruaidh,
Dhearc oirre 'n dream bha dlùth do'n bhàs,
Is shlànaicheadh an sluagh.

2 Mar so tha Crìosd air 'àrdachadh
Gu slàinte thabhairt duinn;
Seallaidh na slòigh 'chaidh lot an àird,
Is slànaichear gach tìnn.

3 Cia anmhor tròcair Dhia nan Gràs,
Cia pailt' a ghràdh is 'iochd,
A thug a Mhac na ìobairt suas,
A dh' fhulang truaigh na 'r riochd.

4 Chan ann a dhìteadh clann nan daoin',
A thàinig Crìosd o nèamh;
Géur-lann gu sgrios cha robh na làimh,
No bagradh bàis na bhèul.

5 Ach thàinig e a shàbhaladh
Bho pheacadh is o thruaigh;
Gach neach a bheir dha géill is gràdh,
Gheabh slàinte bhos is shuas.

6 Ach leanaidh dìoghaltas gu luath
An sluagh nach géill na thràth,
An dream ni dìmeas air Mac Dhé,
'S nach éisd ri tairgs' a ghràis.

8.7.8.7. LAOIDH 109.

1 'REUL na Sìth, do'n dream tha claoidhte,
Tha do shoillse glòrmhor buan;
Stiùir an seòladair le d' bhoillsgeadh,
Nochd dha caoimhneas air a' chuan.

2 'Réul an Dòchais, deàrrs 's an iarmailt,
Ciùinich iarguinich a bhròin;
Beannaich tàmh an fhir a thriallas
Measg nan siantan, 's e gun treòir.

3 Réul a' Chreidimh, 'n uair a dh' éireas
Tonnan bréun gu h-éitidh, mór,
Riutsa bidh a ghlaodh na 'éiginn,
Thoir dha éisdeachd agus fòir.

4 'Lòchrain Nèamhaidh, stiùir am fògrach ;
O dèan tròcair air na fhéum ;
Sheas e dèuchainn ghoirt is dòruinn—
Treòraich e ad ionnsaidh fhéin.

C.M.

## LAOIDH 110.

1 "CHAN 'eil e 'n so ach dh' éirich e,"
Deir aingle glòrmhor Dhé ;
Dh' fhàg Crìosd an uaigh mar chaidh e innt',
Gun smal air mèud a phéin.

2 "Chan 'eil e 'n so ach dh' éirich e ;"
Siabaidh gach dèur o 'r sùil ;
Tha 'n t-slàinte shìorruidh crìochnaichte,
Oir dh' éirich Rìgh nan Dùl.

3 "Chan 'eil e 'n so ach dh' éirich e,"
An tréun-fhear nìos o 'n uaigh ;
Ur naimhdean cheannsaich e gu tur,
Oir fhuair e tuilleadh 's buaidh.

4 "Chan 'eil e 'n so ach dh' éirich e,"
Nis chì e duais a phéin,
Is riaghlaidh e air feadh gach lìnn,
Aig deas-làimh Mòrachd Dhé.

5 "Chan 'eil e 'n so ach dh' éirich e ;"
Air so biodh luaidh 's gach àit' ;
Dh' éirich an Tighearn !—molaibh e
Air feadh gach lìnn gu bràth.

6 O armailtean nam flaitheas ard,
Togaibh gu bràth a chliù,
Is biodh gach dùil 's a' chruinne-ché
A' seinn do Rìgh nan Dùl.

C.M. LAOIDH 111.

1 ATHAIR gach dùil a bhos is shuas,
D' an dual gach cliù is glòir,
Ad làthair strìochdaidh sinne sìos,
Gu h-ìosal mar is còir.

2 D' ainm naomhaichear 's a' h-uile h-àit',
Is aoradh dhà na slòigh,
Craobh-sgaoil do Shoisgeul 's thoir dha buaidh,
Is luathaich Rìogh'chd na Glòir'.

3 Dèanadh gach dùil air thalamh bhos
Do thoil mar ainglibh nèamh;
Dhi géilleadh iad le cridhe ait,
'S le giùlan macant', sèimh.

4 Ar n-aran làitheil deònaich dhuinn,
Is cridhe taingeil, naomh;
Is ciod air bith is cuibhrionn duinn,
Cuir leis do bheannachd caomh.

5 Maith dhuinn ar fiachan trom', a Dhé,
Do réir mar mhaithear leinn
D' ar féich'nibh fhéin an éu-ceartan,
'S gach béum a thug iad dhuinn.

6 Na leig am buaireadh sinn, ach gléidh
Sinn o gach lochd, a Dhé;
Oir rìoghachd, cumhachd, agus glòir,
Is leat, mar chòir, gach ré.

C.M. LAOIDH 112.

1 THUGADH gach uile aon fainear,
Le cridhe aoibhinn, ait,
Tha tromp an t-Soisgeil 'gairm gu h-àrd,
'S a' tairgseadh slàint' gu pailt'.

2 O sibhs' tha bàsachadh gun lòn,
'S a' beathachadh air gaoith,
Tha strìth ri 'r n-anma shàsachadh
Gach là le sòlas baoth,

3 Tha sògh is fheàrr air ullachadh
Le gliocas sìorruidh Dhé,
O thigibh, ithibh, 's sàsaichibh
Ur n-anma bochd gach ré.

4 O sibhs' tha 'g iarraidh uisge bheò,
'S a tha le tart dol bàs,
An so làn chaisgidh sibh ur n-ìot',
A tobar fìor nach tràigh.

5 Tha ionmhais phailt do ghràidh, a Dhé,
Na 'n doimhneachd mhór, a ghnàth,
Cho domhain ri ar n-uireasbhuidh,
'S neo-chrìochanach gu bràth.

6 Tha geataibh gràis an t-Soisgeil naoimh
Fosgailt' gach oidhch' is là ;
Tha sinne, 'Shlàn'gheir chaoimh, a' teachd ;
O taisbean duinn do ghràdh.

8.8.6.D. LAOIDH 113.

1 MUR biodh an Tighearna ga m' dhìon
'N uair leag am buaireadair a lìon,
Bhiodh m' anam aig an nàmh ;
Ach gu mo shaoradh thàinig Ios',
Is chì mo nàmh le geilt is grìs,
Gun spìonar mi á 'làimh.

2 O bu ro dhèuchainneach an uair
'S na dhruid mo nàmhaid mi mu'n cuairt ;
Mo neart theich uam air fad ;
Is sibhs' a bha aon uair an sàs,
Is sibhs' a mhàin d' an léir mo chàs,
'S a thuigeas truas mo staid.

3 Mo chionta leig e ris gu léir,
Is dhìt mo chogais fhéin gu géur
Mo pheacaidh o'n taobh mach ;
'N sin rùisg e dìomhaireachd mo chrìdh',
Mo pheacadh gin, is smuain, is gnìomh',
'S na 's mìle miosa 'steach.

4 Thuirt m' anam ris, "Ged tha sud fìor,
Tha cuimhn' agam gun bhàsaich Crìosd,
'S e nis air cathair ghràis ;

'S ann theid mi mar is tric a chaidh,
Fo dhìon a thròcair is a ghràidh,
Nach dìobair mi 's a' chàs."

5 Ach mar gum falaichteadh gu léir,
A' ghrian, an talamh, is an spéur,
'S gach craobh is lus 'tha fàs,
Le nèula sgreataidh duibhre 's gruaim,
Gu grad rinn Sàtan 'fhalach uam,
An t-Uan 's a chathair ghràis.

6 Mar so, fo gheilt trath fhuair e mì,
Bha 'rùn air m' anam chur a dhìth;
Ge tà, cha d' fhuair e 'mhiann,
Oir thàinig Crìosd le boillsgeadh beò,
Sgap e gach duibhre 's geilt mar cheò,
'S rinn dòmhsa glòir is grian.

C.M. LAOIDH 114.

1 A NEAMHA, togaibh luathghair ait;
A thalaimh, bìnn-cheol seinn;
A shleibhte, canaibh co-sheirm chiùil,
'S gach dùil air feadh gach lìnn.

2 Fèuchaibh cia tròcaireach ar Dia,
Cluinnibh a bhriathran gràis,
Do 'n anam thruagh bheir comhfhurtachd,
Is saors' o dhochann bàis.

3 Sguiribh, an làithean goirt ur claoidh,
D' ur caoidh 's d' ur gearan cruaidh ;
An saoil sibh nach toir Dia fainear
Staid gach aon neach d' a shluagh?

4 An dìobair màthair cìochran maoth
A broillich le h-an-iochd ?
Nach maothaich osna 's deòir a crìdh',
'S nach gabh i truas d' a sliochd ?

5 Ach, arsa Dia, ged chaochail iochd
D' a gineal anns gach mnaoi,
M' iochdsa do m' shluagh, agus mo ghaol,
Gun chaochladh mairidh chaoidh.

6 Domhain air deàrnaibh mo dhà làimh,
Ainm Shìoin gheàrr mi sìos ;
A balla briste càiridh mi,
'S a h-àrois togaidh rìs.

L.M. LAOIDH 115.

1 CIA taitneach do na naoimh a bhos,
'N déigh pian is buaireadh nan sè là,
'Tha suaimhneas latha tàimh is fois,
Falaicht' o'n t-saoghal is a ghnàth.

2 A nis, am mùirn an dachaidh fhéin,
Tha 'n anail réidh o uspairn gnìomh' ;
Tha sàmhchair air gach nì fo 'n ghréin,
'S gach dùil a' nochdadh mùthadh fiamh.

3 Cia blasd' an crannchur a bhith 'n taic
Rì tìr 's an d' fhuair an Soisgeul buaidh;
Ni Dia mar mhil e 'm bèul gach neach,
A leigheas àmhgharan a shluaigh.

4 Ged mheasar iad na 'n culaidh-thruais,
Le bochdainn, anshocair, is bròn,
Is ionmhas dhoibh bhith dol a suas
Gu altair Dhé a dh' iarraidh lòin.

5 D' a theampull 's taitneach leo bhith triall,
'S an tric a chòmhlaich Crìosd r' a shluagh;
Oir 's cuirm d' an crìdh' a ghràsan fial',
A dh' fhuadaicheas gach doilghios uath'.

6 O 's mór an t-sochair Facal Dé:
R' a theagasg cromamaid ar cluas,
'Sìor abachadh fo sgàil a sgéith,
An dùil ri saorsainn shìorruidh shuas.

7 Gabh glòir do latha naoimh dhuit fhéin,
Coimhlion do ghealladh caomh do d' shluagh;
Is dòirt a nuas oirnn, a réir féum
Ar turais, Spiorad tréun nam buadh.

C.M.

## LAOIDH 116.

1 DAINGEAN is buan mar chathair Dhé,
Tha Soisgeul Rìgh nan Sluagh;
Ma gheabhar mi an làmhan Chrìosd,
Cha sgar aon nàmh mi uaith.

2 Tha onoir 'ainm' ga chur fo fhiach,
Sìor shlàinte 'thoirt d' a thréud ;
Aon neach a thug an t-Athair dhà,
Chan fhàg e chaoidh 's cha tréig.

3 Ifrinn no bàs cha sgar e 'm feasd
Bho 'n dream d' an d' thug e gràdh ;
An uchd a ghràidh neo-chaochlaidich,
Gheabh iad gu sìorruidh tàmh.

C.M.

## LAOIDH 117.

1 GRAD-IARRAIBH Dia, am feadh tha 'chluas
Ga cromadh nuas r' ur glaodh ;
'S 'n uair tha e tairgseadh dhuibh a ghràis,
Gabhaibh ri 'shlàinte shaoir.

2 Tréigeadh an t-aingidh shlighe chlaon,
'S an droch dhuin' smaoin a chrìdh',
Is pilleadh iad ri Dia gun dàil,
Is gheabh iad slàint' is sìth.

3 Oir Dia tha saibhir ann an iochd,
Is laghaidh e gach béud ;
Chan ionann nàdur dha 's do dhaoin' ;
A thròcair chaomh cha tréig.

4 Oir mar is àrd an spéur, deir Dia,
Os cionn na talmhainn faoin,
'S co àrd tha m' iùl 's mo smaointean-sa
Thar iùl is smaointean dhaoin'.

5 Nuas silidh frasan sneachd is uisg',
'S cha phill a rìs an àird,
An talamh gus an taisich iad,
A ghiùlan lòin 's gach àit'.

6 Mar so, aon smid a labhras mis',
Cha tig air ais gun bhuil ;
Mo ghairm gheabh éisdeachd o gach dùil,
Is bidh iad ùmh'l do m' thoil.

C.M.

## LAOIDH 118.

1 UAIBH fògraibh eagal 's iom'gain crìdh',
'S na biodh ur dòchas fann ;
Earbaibh á freasdal Dé, a ghnàth,
'S am ghràdh-sa, gach aon àm.

2 Gu àros m' Athar pillibh mi ;
Ann 's lìonmhor ionad-tàimh,
'S is dealrach glòir na rìoghachd sin,
Ga 'lìonadh air gach làimh.

3 Roimhibh theid mise, chum, n' ur n-ainm,
Gun gabhainn seilbh gu h-àrd,
'S gun ullaichinn am rìoghachd dhuibh
Gu sìorruidh, àite-tàimh.

4 Ach pillibh mi air m' ais a rìs,
Is bheir mi sibhse leam ;
An sin cha dealaich sinn ni 's mò,
'S cha bhi sibh brònach, tróm.

5 A' Bheatha 's mi, 's an Fhìrinn fòs,
'S an t-Slighe suas gu Glòir,
Is bheir mi 'n dream a leanas mi,
Gu sonas anbharr mór.

C.M. ## LAOIDH 119.

1 A CHREIDMHICH, dèanaibh gàirdeachas,
'S an Dia 'tha air ur crann;
Ur dùil na 'ghràs cha mheall e chaoidh,
'S cha tilg e bun os cionn.

2 Ged dh' éireas nàimh 'n ur n-aghaidh suas,
'S ged tha ur gàirdean fann,
Ur beatha falaicht tha 's an Triath,
Os cionn gach nàimh a th' ann.

3 Ged tha sibh lag chan fhannaich sibh,
'S cha tuit sibh air ur céum,
Ni Iosa—neart nan uile naomh—
Còmhnadh thoirt duibh 'n ur féum.

4 Le sùilean bàsmhor ged nach faic,
Chi creideamh dlùth e ghnàth,
Na 'iùl, na 'ghlòir, 's na 'dhaingneach tréun—
Cò sgaras sibh o 'ghràdh?

5 Cho cinnteach is a thug e buaidh
Air son a phobuill fhéin,
Mar sin gheabh sibhse 'thug dha gràdh
Làn bhuaidh ann mar an ceudn'.

C.M.

## LAOIDH 120.

1 CHAN aobhar-nàire leamsa Crìosd,
No 'chùis a dhìon, gu beachd ;
A crann a chéusaidh ni mi uaill,
Géilleam gach uair d'a reachd.

2 Iosa, mo Dhia ! is eòl domh 'ainm,
Is earbam as gu bràth ;
Cha nàraich esan m' anam truagh,
Oir tha m' uil' earbs' á ghràs.

3 Daingean is buan mar chathair Dhia,
Gach cian tha gealladh Chrìosd ;
O, 's tèaraint' m' anamsa na 'làimh,
Gu là a theachd a rìs.

4 'S an là sin fàiltichidh e m' ainm,
An làthair 'Athar chaoimh,
Is sealbh 's an Nuadh Ierusaleim,
Do m' anam bheir le 'naoimh.

C.M.

## LAOIDH 121.

1 'S E Crìosd a mhàin an t-aran fìor,
Tobar gach uile ghràis ;
Do 'n pheacach acrach 's lòn e ghnàth,
'S ìocshlaint o phéin 's o bhàs.

2 'S e Crìosd is bunait dòchais duinn,
Bho bheil ar slàinte 'teachd ;
Ceannsaichidh e ar n-uile nàimh,
'S ar sàsach' nì, gu beachd.

3 'S e Crìosd clach-stéidh nach caraichear,
Ar Sagairt, Fàidh, 's ar Rìgh ;
'S ann trìd a ghràis a fhuair sinn slàint',
'S is dual da cliù a chaoidh.

4 'S e Crìosd a mhàin an t-Slighe chum
Slàint' agus beatha shìor ;
Is e ar grian a dhealras oirnn,
Ar sìth 's ar sòlas fìor.

5 'S e Crìosd ar n-aon Fhear-tagraidh shuas,
Ar bràth'r 's ar caraid caoin,
A thaisbean air a' chrann le 'bhàs,
A ghràdh d' a phobull fhéin.

6 'S e Crìosd ar Tighearna gu bràth ;
Na 'ainm ni sinne uaill ;
'S a dh' aindeoin cumhachd ifrinn shìos,
Bheir sinn fo 'bhrataich buaidh.

C.M. LAOIDH 122.

1 C' ARSON tha 'n t-ionracan fo sprochd,
A' triall troimh ghleann nan dèur ?
An dìobair Dìa an àm na h-airc',
'S nach dean e taic na 'fhéum ?

2 Fèuch, eòin nan spéur 'tha seinn gu binn,
Cha chuir iad sìol 's cha bhuain,
Gidheadh tha Dia a' freasdal doibh
Le 'chaoimhneas cairdeil, buan.

3 Fèuch, blàithean maoth nan cluaintean ùr'
Cha saothraich iad 's cha snìomh,
Gidheadh air Solamh fhéin cha robh
Deise cho àillidh riamh.

4 An Dia a dh' èisdeas gairm nan èun
'S a chòmhdaicheas gach blàth,
Nach solair e do 'n Chrìosdaidh chaomh
A mhaoin o là gu là ?

5 An toiseach iarraibh rìoghachd Dhè,
Is fhìreantachd gu grad,
'S gach uile nì tha dligheach dhuibh,
Builichear oirbh air fad.

6 C' arson tha 'n t-ionracan fo sprochd,
A' triall troimh ghleann nan dèur ?
An dìobair Dia an àm na h-airc',
'S nach dean e taic na 'fhéum ?

6.4.6.4.D. LAOIDH 123.

1 BORB bha na garbh-thonnan,
Dorcha bha 'n oidhch' ;
Ràmhach bha saothrachail,
'S caoir gheal ri soills' ;

Fiamh air na maraichean,
'S cunnart dhoibh teann,
'N uair thuirt an Tighearna,
"Sìth ! 's mise th' ann."

2 'Chìrein nan stuadhan ard',
Islich do dhos ;
'Ghaoir chruaidh Euroclydon,
Bi-sa aig clos ;
Bròn agus dorchadas
Teichidh na 'n deann
'N uair their an Soills' e fhéin,
"Sìth ! 's mise th' ann."

3 'Iosa, ar Slànaighear,
Dhòmhsa thig dlùth ;
Stiùir mi troimh 'n bheatha so,
'S bi ad fhear-iùil ;
'N sin 'n uair bhios stoirm an Aoig
'G éirigh le greann,
Cluinneam do chagar sèimh,
"Sìth ! 's mise th' ann."

8.7.8.7. LAOIDH 124.

1 ANAIM, fèuch an tobar slàinteil
'Nigheas o gach uile smal ;
An fhuil phrìseil 'dhòirt an Slàn'ghear,
Ni gach gràineil, àillidh, geal.

2 Tròcair shìorruidh 'n so tha 'sgaoileadh
Aoidheachd do gach aon le 'n àill;
Gheabh iad sonas, sìth, is saorsa,
Air gach céum gu Tìr an Aigh.

3 Shuas an Glòir—gach saothair crìochnaicht—
Gheabh am fìrean fois is sìth;
'S làithreachd ait an Tigheara Iosa,
Bheir lan aoibhneas do gach crìdh'.

C.M.

## LAOIDH 125.

1 THUG mi do shlighe 'n uilc mo mhiann
Gun suim do Dhia no dhaoin';
Ach fhuair mi sealladh a chuir srian
Ri m' ana-miannaibh baoth'.

2 Chunnaic mi Fear 's e air crann-céusd',
'S a ghruaidh fo nèul a' bhàis;
Sùil chràiteach thionndaidh e orm fhéin,
'S mi toirt dha béum' measg chàich.

3 Ach O b' i sin an t-sùil nach téid
As m' aire fad mo rè;
Oir dh' fhag i ormsa ciont' a bhàis,
Gun fhacal as a bhèul.

4 Mo chogais dhùisg a suas gu searbh,
Is ghlac an-earbs' mi beò,
Ga fhaicinn crocht' le tàirngean garbh
'Chuir m' éu-ceart garg troimh 'fheòil.

5 Mo thruaigh, bha m' inntinn troimhe-chéil,
'S ag éigheach, "'S faoin mo dheòir;
O c' àit am falaich mi mi fhéin,
Oir chéus mi Rìgh na Glòir'?"

6 Sùil eile thug e orm bha 'g ràdh,
"Mhaith mi gu bràth do lochd;
'S an fhuil so dòirteam ann ad àit',
Thoirt slàint' do d' anam bochd.

7 "An so car sealain bidh do chuairt,
Ach thig an uair fa-dheòidh,
'S am pill mi rìs ga d' ghiùlan suas,
G' ar dachaidh bhuain an Glòir."

7.7.7.7.7.7. LAOIDH 126.

1 'CHREAG a sgoilteadh air mo sgàth,
Bi ad fhasgadh dhomh 's ad stà!
Anns an uisge 's anns an fhuil
'Thaom o leòn do chléibh mar thuil,
Ionnlaid uam gach peacadh 's truaigh;
Saor o chiont' an uilc 's o 'bhuaidh.

2 Chan e gnìomh mo làmh, gu beachd,
'Fhreagras iarrtais theann do reachd;
Eud gun sgìos is saothair chruaidh,
Deòir, ged chlaisinn leo mo ghruaidh,
'N éirig m' uilc cha diongadh sìon;
'S tusa mhàin bheir slàint' is dìon.

3 Falamh tha mi 'teachd, 's gun treòir;
M' uile dhòigh tha 'd ìobairt mhóir;
Deònaich còmhdachadh do m' nochd,
Gràs do m' laigsinn is do m' lochd;
Neò-ghlan, ruigeam d' fhuaran gràis;
Ionnlaid mi, no 's dàn domh 'm bàs.

4 Feadh a mhaireas plosg mo chré,
'S trath bhios mì, aig crìch mo ré,
'Triall an turais-aineoil mhòir
Thun do Mhòid gu h-àrd an Glòir,
'Chreag a sgoilteadh air mo sgàth,
Bi ad fhasgadh dhomh 's ad stà!

L.M.

## LAOIDH 127.

1 NA fàg mi, Spioraid chaoin, na fàg,
Ged thug mi gun chion-fàth dhuit fuath;
Na tilg am peacach tur o d' làth'r,
'S do chaoimhneas gràidh na cumsa uam.

2 Ged chuir mi stàilinn air mo chrìdh',
'S a thilg mi dhìom gach uile shrian,
A' deothal chuiseagan gun bhrìgh,
'S an dùil ri sìth a' ruith le m' mhiann;

3 Ged dh' éirich mo mhì-dhìlseachd suas,
'S is neò-ghlan, duaichnidh, mi ad làth'r,
'S do mhaitheas domh, deich mìle uair,
Rinn mi deich mìle uair a chràdh;

4 O caomhain peacach an trom lòid,
Chum cliù is glòir an tì thug buaidh ;
'S na tabhair ann ad cheart fheirg bóid,
Fa-dheòidh, nach téid mi 'n àird le d' shluagh.

5 Cuir m' anam nis, a Dhé, fa-sgaoil,
Tog mi gu caoin le d' ghàirdein fhéin,
Is treòraich mi an sìth do ghaoil,
'S gu d' ionad naomha stiùir mo chéum.

S.M.

## LAOIDH 128.

1 AM màireach 's leatsa, Dhé,
Le reachd nach géill do dhùil ;
Air chor 's nach éirich grian 's an spéur,
Mur bi e réir do rùin.

2 Tha sinn air sgiath na h-uair',
Mar nèul ro luath an là ;
Thoir thusa gràs a thional suas
Na meal' o ghruaidh gach blàth.

3 Gach neach gun Chrìosd tha truagh—
'N ar smuain biodh so a mhàin,
Air eagal, 's sinn ga shìor chur uainn,
Gun toir e suas le gràin.

4 Bho 'n tha an t-sìorr'dheachd crocht'
Air snàthain bristeach, faoin,
Grad dhùisg a suas, am mèud do neirt,
An t-òg 's an sean faraon.

5 O teicheamaid chum Dhé,
Mar ghath na gréin' aig luaths,
Mu 'n téid ar lòchran as gu léir,
An oidhch' gun lèus, 's bith-bhuan.

C.M. LAOIDH 129.

1 FAILTE do dh' ainm ar Slàn'gheir, Ios' !
Slèuchdadh gach dùil gu luath ;
An coron rìoghail thugaibh leibh,
Is crùnaibh Rìgh nan Sluagh.

2 Crùnaibh e, mhartaraich ar Dia,
'Tha gairm o 'altair shuas ;
Frèumh Iesse àrdaichibh gu bràth,
Is crùnaibh Rìgh nan Sluagh.

3 A ghineil thaghte Israél,
Fuigheal ro lag is truagh,
Fàiltichibh Ios', ur Slàn'ghear caomh,
Is crùnaibh Rìgh nan Sluagh.

4 A pheacaich shaorta, cuimhnichibh
An domblas searbh, gach uair ;
Cuiribh ur tìodhlacan na làth'r,
Is crùnaibh Rìgh nan Sluagh.

5 Gach òg is aosd' d' an aithne e,
'S a dh' fhairich ciont' is truaigh,
Biobh ait le àrmailtean nan nèamh,
Is crùnaibh Rìgh nan Sluagh.

6 Gach uile phobull agus tréubh
Tha 'n taobh a bhos de 'n uaigh,
Ard-chliù is urram thugaibh dhà,
Is crùnaibh Rìgh nan Sluagh.

7 O leis a' chuideachd lìonmhor shuas,
A fhuair troimh 'ainm-san buaidh,
Gum bitheamaid air feadh gach lìnn
A' crùnadh Rìgh nan Sluagh!

7.6.7.6.D. LAOIDH 130.

1 ARD-CHLIU do Rìgh na Slàinte,
Hosanna do Mhac Dhé!
Le h-iolach cuiribh fàilt' air,
A shlòigh a' chruinne-ché!
Fèuch, thàinig e 'sgrios éu-ceirt,
A chur an tràill fa-sgaoil,
Thoirt seachad ìobairt-réite,
'S a dh' éigheach sìth do dhaoin'.

2 Mar fhrasan ni e tùirling
Air gnùis an fhearainn chruaidh;
Mar fhàileadh ròsan cùbhraidh
Ni aiteas naomh dol suas;
Bidh teachdair air na sléibhtean,
Ag éigheach roimhe sìth;
Is còir is ceart na 'chéumaibh,
Mar fhìor-uisg' éiridh nìos.

3 Borb Innseanaich an fhàsaich,
Sìos lùbaidh dhàsan glùn;
Is Africa nan tràillean,
Chi fhathast glòir a ghnùis';
Bho iomaill chian gach tìre,
An sìth thig luingis àrd',
Chum saibhreas mór nan Innsean
Mar chìs gun toir iad dha.

4 Na 'làthair slèuchdaidh rìghrean,
Ag ìocadh òir is tùis';
Dha aoraidh sluagh gach tìre,
Is bheir gach tréubh dha cliù.
An sìol 'chaidh chur le dèuraibh,
Bidh fliuch le drùchd nam beann;
'S an àird ni 'thoradh éirigh,
Mar Lebanon nan crann.

5 Gach nàmh bidh dhàsan strìochdte,
A rìoghachd bidh bith-bhuan;
Bidh slàinte, buaidh, is sìochaint,
A' lìonadh cup a shluaigh;
'S ged theirgeas tìm, cha dìobair
A choimhcheangal gu bràth;
Is mairidh 'ainm gu sìorruidh,
Ainm prìseil, mór, a ghràidh.

8.7.8.7. LAOIDH 131.

1 FUAIM an t-Soisgeil, 's ait an sgèula—
Iosa céusda air a' chrann ;
Sruithean tròcair uaith a' tèarnadh,
Gràs gun éirig, 's gun bhith gann.

2 Stiùir do chéuman chum an t-sléibh ud,
An Crann-céusaidh ruig gun dàil ;
Thig is òl de 'n tobar fhéilidh,
Gairm Mhic Dhé dhuit, 's bidh tu slàn.

3 Abhainn ghlòrmhor gràs an t-Saoraidh,
'S lìonmhor aon a dh' òl dhi riamh ;
Fhathast tha i 'ruith gun traoghadh,
Mach o thaobh 's o lotan Chrìosd.

4 Iosa 'mhàin mo chuibhrionn glòrmhor,
Sealan 's còmhlaicheam e shuas ;
'S an glaic-ghaoil m' Fhir-shaoraidh oirdheirc,
Bidh mo chòmhnuidh sìorruidh, buan.

6 3.6.6.6.3. LAOIDH 132.

1 SIBHSE, 'luchd-eagail Dé,
Teannaibh dlùth, teannaibh dlùth ;
Sibhse, 'luchd-eagail Dé,
Teannaibh dlùth ;
Sgèul ait tha 'n diugh am bhèul,
Mu 'n t-slighe chumhainn, réidh,

Gun d' fhoillsich Crìosd e fhéin
  Domh na ghràdh, domh na ghràdh,
Gun d' fhoillsich Crìosd e fhéin
  Domh na ghràdh.

2 Dhomh leig e ris air tùs
  Mèud mo thruaigh, mèud mo thruaigh;
Dhomh leig e ris air tùs
  Mèud mo thruaigh;
Dhomh leig e ris air tùs
An daors' 's an robh mi dùint',
'N sin bhrist e m' uile chùird,
  Cliù d' a ainm, cliù d' a ainm!
'N sin bhrist e m' uile chùird,
  Cliù d' a ainm!

3 'S e thuirt mo sheann luchd-gaoil,
  "Tha e millt', tha e millt';"
'S e thuirt mo sheann luchd-gaoil,
  "Tha e millt';"
'S e thuirt mo sheann luchd gaoil,
"'S ann thionndaidh e car faoin;"
Ach Crìosd tha 'n diugh ri m' thaobh,
  Molaibh 'ainm, molaibh 'ainm!
Ach Crìosd tha 'n diugh ri m' thaobh,
  Molaibh 'ainm!

4 Ach dhoibhsan O na 'm b' eòl
  Trian de m' shìth, trian de m' shìth;
Ach dhoibhsan O na 'm b' eòl
  Trian de m' shìth;

D' an sùilean na 'm bu léir
An staid am fianuis Dhé,
Ghrad dh' fhàsadh faoin iad fhéin,
  Tha mi 'n dùil, tha mi 'n dùil;
Ghrad dh' fhàsadh faoin iad fhéin,
  Tha mi 'n dùil.

5 Thuirt cuid, "Cha bhuanaich e,
  'S sibhse chì, 's sibhse chì;"
Thuirt cuid, "Cha bhuanaich e,
  'S sibhse chì;"
Ach nis ged 's fhad o 'n là
A nochd e 'n tùs domh ghràdh,
Mo chridhe 'n diugh tha blàth,
  Cliù d' a ainm, cliù d' a ainm!
Mo chridhe 'n diugh tha blàth,
  Cliù d' a ainm!

6 'S a nis gu m' dhachaidh bhuain
  Tha mi triall, tha mi triall;
'S a nis gu m' dhachaidh bhuain
  Tha mi triall;
Nis tha mi 'g imeachd suas—
O 'n tig thu, ànraich thruaigh,
No 'm feàrr leat fearg an Uain,
  Latha mhòid, latha mhòid?
No 'm feàrr leat fearg an Uain,
  Latha mhòid?

C.M.

## LAOIDH 133.

1 O SEINNIBH òran nuadh do Dhia,
Seinnibh do 'n Triath 's gach àit';
'Ainm beannaichibh is dèanaibh sgèul
Air slàinte Dhé gach là.

2 Tha onoir agus mòralachd
Ga chòmhdachadh mu 'n cuairt;
Tha naomhachd, cumhachd, agus gràs,
Na 'n còmhnuidh dha gach uair.

3 Strìochdadh, ma tà, gach sluagh a sìos
Do 'n Rìgh, Iehóbha mór,
Oir o gach teanga, tréubh, is sluagh,
Is dual da cliù is glòir.

4 Thigibh na làth'r le buidheachas,
Is aoraibh dha na theach,
Biodh eagal oirbh, oir 's cubhaidh dha
Mòr urram o gach neach.

5 Measg chinneach nis chuir Dia ar slàint'
A rìoghachd ghràsmhor suas;
Na 'linn bidh cothrom buan is àgh,
'S a stéidh gu bràth cha ghluais.

6 Biodh gàirdeachas air talamh 's nèamh
Air daoin' is aingil ard';
An cuan le 'eileana gu léir
Biodh aoibhneach anns gach àit'.

7 A' mhachair 's na bheil innte 'fàs,
Is craobhan àrd' na frìth',
Biodh ait a nis, ri linn nan gràs,
'S e Crìosd a mhàin is Rìgh.

8 Thionnsgain a rìogh'chd air thalamh leinn ;
Na 'linn bidh ceart is còir ;
Is bheir e breith bhios sìorruidh, buan,
Air sluagh an domhain mhóir.

## 8.7.8.7.4.7. LAOIDH 134.

1 THAR nam beanntan nèulach, dorcha,
Faicibh camhanaich an àigh ;
Lànachd gheallaidhnean a' dòrtadh
Latha glòrmhor gràis is gràidh ;
'Linn nam beannachd,
Sgaoil do ghlòir o thràigh gu tràigh.

2 Faigheadh iadsan tha fo dhaorsa,
Slàinte shaor trìd Iosa Crìosd ;
Anns gach àit' air feadh an t-saoghail,
Sgaoileadh bratach Chalbharì ;
Biodh an Soisgeul
A' cur soills' o thìr gu tìr.

3 Ruigeadh solus glan na fìrinn
Uile rìogh'chdan dorch' an t-saogh'l ;
'S cuireadh madainn ait an t-Soisgeil
Neòil na h-oidhche duibh fa-sgaoil ;
Is gach ceàrna
Mealadh slàinte ghràsmhor, shaor.

4 Ruith gu réidh, a Shoisgeil shìorruidh,
Anns gach tìr a' cosnadh buaidh';
Na biodh ceann air mèud do rìoghachd,
Agus strìochdadh dhuit gach sluagh;
Do shlat-rìoghail
Sìn thar aghaidh 'n t-saogh'l mu 'n cuairt.

C.M. 

## LAOIDH 135.

1 DEAN tròcair orm, a Dhia nan Gràs,
Thoir slàint' do m' anam truagh;
A réir do thròcair agus d' iochd,
Glan m' uile pheacadh uam.

2 Agads' tha iochd, ged pheacaich mi
Ad aghaidh gu ro throm;
Gabh truas do m' anam iarguineach,
Làn phiantan ann am chom.

3 Oir truaillte tha mi air gach achd
Le peacadh gin is gnìomh;
Bho 'n bhroinn chaidh mi air seachran uait,
'S am peacadh dh' fhàs mi nìos.

4 O crath orm fuil na h-ìobairt sin
A ni mo chiont thoirt uam;
'S ged tha mi salach, bithidh mi
Mar shneachd is gile snuadh.

5 O cluinnidh m' anam guth do shìth,
Is bidh mo chrìdh' ro ait;
'S a' choguis sin a chiaoidh do làmh,
Ni gàirdeachas gu pailt'.

6 Falaich do ghnùis o m' éu-ceartan,
'S leig m' éucoir as do bheachd;
Thoir cridhe glan is spiorad ùr,
A bhitheas ùmh'l do d' reachd.

7 Mar sin gheabh peacaich eile fios,
Ma thilleas iad na thràth,
Gum faigh iad uaitse maitheanas,
A chionn gur pailt do ghràs.

8 O Dhia mo shlàinte, guidheam ort,
Maith dhomh mo chionta mór,
Is cuiridh mi an céill gu h-àrd
Do ghràsan saor' 's do ghlòir.

9 Oibre mo làmh cha tagair mi,
No tabhartas ad làth'r;
Air cridhe brist' is spiorad leòint',
O Dhe, cha dèan thu tàir.

10 Bi tròcaireach do d' uile shluagh,
D' Eaglais tog suas gun dàil,
Is aoradh taitneach agus géill
Gheabh thusa, Dhé, 's gach àit'.

8.4.8.4.8.8.8.4. LAOIDH 136.

1 THA Fear caomh ann thar nan uile;
O mèud a ghràidh!
Thar gràdh bràth'r tha 'ghràdh-san duinne;
O mèud a ghràidh!
Faodaidh càch fàs umainn suarach,
Tlàth an diugh, 's am màireach gruamach;
Annsan gheabh sinn gaol nach fuaraich;
O mèud a ghràidh!

2 Eòlas air is slàinte shìorruidh;
O mèud a ghràidh!
Dhàsan, feuch, cia mór ar fiachan;
O mèud a ghràidh!
Rinn e 'fhuil 'n ar n-àite dhòrtadh,
Theasairg e 's an fhàsach mhór sinn,
'S thug e stigh gu caomh d' a chrò sinn;
O mèud a ghràidh!

3 Iosa naomh, am b' aill leat fhaotainn?
O mèud a ghràidh!
Thoir thu fhéin gu toileach, saor, dha;
O mèud a ghràidh!
Creid do lòn gach àm gum faigh thu,
Bidh e leat a ghnàth mar chan e,
Tog a chuing an àird is lean e;
O mèud a ghràidh!

4 Maithear dhuit do pheacaidh uile ;
O mèud a ghràidh !
Cìosnaichear do nàimh gu buileach ;
O mèud a ghràidh !
Rogha bheannachd gheabh thu 'n còmhnuidh,
Nì ach math cha leig e 'd chòir-sa,
'S bheir e tèarainte gu Glòir thu ;
O mèud a ghràidh !

5 Molaidh sinn an sin gu bràth e ;
O mèud a ghràidh !
Tilgidh sinn ar crùin na làthair ;
O mèud a ghràidh !
Togaidh sinn an sin buaidh-chaithream,
'N uair a gheabh sinn thun a chathrach,
'S seinnidh sinn le slòigh nam flaitheas—
O mèud a ghràidh !

C.M.

## LAOIDH 137.

1 FEUCH, Iosa, Buachaill Israeil,
Làn sgeadaichte le gràdh,
'Togail gu bàigheil uain an tréud,
'S ga 'm beannachadh le 'làimh.

2 "Na bacaibh dhoibh," thuirt e gu caomh,
"Do m' ionnsaidh-sa bhith 'teachd,
Oir 's ann gu 'n leith'd a shàbhaladh
A thàinig mi, gu beachd."

3 Gun dàil, O Iosa, bheir sinn iad
Gu taingeil ann ad làth'r ;
O deònaich dhoibh do shlàinte mhór
Is beannaich iad gu bràth.

11.11.11.11. LAOIDH 138.

1 'STUS', Iosa, mo chuibhrionn, dhuit thug mi mo ghràdh,
'S ri m' shòlasan faoin' chuir mi cùl air do sgàth ;
Mo Shlànaighear gràsmhor, m' Fhear-saoraidh o'n àird,
Ma ghràdhaich mi riamh thu, mo Thriath, 's ann an tràths'.

2 Do ghràdhsa do thruaghain thug buaidh air mo chrìdh',
'N uair shaor thu o'n bhàs iad air crann Chalbharì ;
Mo mhiann ort a ghiùlain an crùn 'rinn do chràdh ;
Ma ghràdhaich mi riamh thu, mo Thriath, 's ann an tràths'.

3 Gràdh bheir mi ri m' bheò dhuit, is gràdh ann am bhàs,
Is seinnidh mi cliù dhuit trath mhaireas domh càil ;
'S an uair a thig fuar-dhealt a' bhàis air mo ghruaidh,
Bheir ainglean do làithreachd an àird mi le buaidh.

4 An cùirtean nam flaitheas, gu linntean nan linn,
Do chliù ni mi aithris le h-òranaibh binn' ;
Is togaidh mi 'n uair sin, le luathghair am dhàn,
Cliù 'ghaoil a thug buaidh is nach fuaraich gu bràth.

6.6.6.6.8.8. LAOIDH 139.

1 MOLAIBH Iehóbha mór,
Ard-mholaibh Dia gu bràth;
Bho nèamhaibh molaibh e
'S na h-ionadaibh is àird'.
Thugaibh, a shluaigh,
Dha glòir gu léir,
'S uil' aingle Dhé
Tha chòmhnuidh shuas.

2 O ghrian 's a ghealach fòs,
'S a réultan glan' nan spéur,
Bho nèamh nan nèamh gun fhois
Molaibhse Dia le chéil'.
Chaidh 'àithn' a mach,
Is rinneadh sìbh;
Reachd thug e dhuibh
Bhios buan am feasd.

3 A dhràgona 's a dhoimhn',
Bho 'n talamh molaibh Dia;
Gaoth, teine, sneachd, is ceò,
A choimhlionas a mhiann;
Na sléibhtean, 's fòs
Na cnuic 's gach àit;
Gach craobh fo bhlàth,
'S na séudair mhór'.

4 Gach ainmhidh is gach dùil,
Is eunlaith luath nan spéur;

Gach rìgh air thalamh tha,
'S na h-uachdarain gu léir ;
Gach duin' is òigh,
Gach òg is sean,
Molaibhse ainm
Iehóbha mhóir.

5 Glòir Dhé os cionn nan nèamh,
Is 'ainm ion-mholta tha ;
Leis dh' àrdaicheadh a shluagh,
'S an adharc thog e 'n àird.
'Chlann Israéil,
'Tha dhàsan dlùth,
Ardaichibh cliù
Iehóbha thréin.

7.6.7.6.D. LAOIDH 140.

1 THA 'n saogh'l air fàs ro aingidh,
Tha 'n aimsir 'siubhal seach ;
Bi stuama is dean faire,
Tha 'm Britheamh tigh'nn a steach—
Am Britheamh 'thig le tròcair,
Am Britheamh 'thig le neart,
Gu crìoch a chur air fòirneart,
Is crùn 'chur air a' cheart.

2 An sin bidh glòir nach cualas
A' soillseachadh m' an cuairt,

A' fuasgladh cheistean deacair—
  Aon Shàbaid naomh, neo-bhuairt' ;
An sin o luchd an fhòirneirt
  An t-Eabhrach theid fa-sgaoil,
Is gleidhidh e gu greadhnach
  Iubilé ait an t-saoghail.

3 An sin gach nì bidh neartmhor,
  Aon neach cha bhi fo bhròn,
Is nì ann cha bhi roinnte,
  No aon air bith fo leòn.
Dèan strìth air son na glòir' sin,
  Dèan spàirn as déigh an t-soills' ;
Cuir dòchas mach g' a ghlacadh,
  Gu 'n sluigear e 's a' bhoillsg'.

4 *O 'n dùthaich àillidh, shona,*
  *Is dachaidh bhuan nan naomh !*
*O 'n dùthaich àillidh, shona,*
  *Is miann gach cridhe chaoimh !*
*Iosa, ad thròcair stiùir sinn*
  *Gu tàmh is fois 's an Tìr,*
*'S bidh glòir do 'n Mhac, do 'n Athair,*
  *'S do 'n Spiorad Naomh, gu sìor.*

7.6.7.6.7.6.7.5. LAOIDH 141.

1 THA sruth mo ré a' tràghadh,
  Fèuch, bristeadh-fàire nèimh' !
A' mhadainn a bha 'm iarrtas,
  Mo chéitein grianach, sèimh !

Dubh, dorcha, ged bha 'n oidhche,
Tha 'n soillse 'teachd na 'luaths,
'S tha glòir a' tàmh gu sìorruidh
'N tìr Immanuel shuas.*

2 'S e Crìosd am fuaran saibhir,
Sruth aoibheil, pailt', a' ghràidh;
Lan-beòil an t-saogh'l cia suarach
Seach cuantan Tìr an Aigh!
Mar mhuir gun tràigh, gun traoghadh,
Tha 'thròcair chaomh 's a thruas,
'S tha glòir a' tàmh gu sìorruidh
'N tìr Immanuel shuas.

3 Bha smachd is tròcair dualte
Troimh fhad mo chuairt 's an t-saogh'l,
Is dealt mo bhròin 's mo thruaighe
A' lasadh suas le 'ghaol;
Molaim an làmh 'rinn stiùradh,
'S an crìdh' a thùr 's a ghluais,
Trath bhios mi 'm chathair-rìoghail,
'N tìr Immanuel shuas.

4 'S le Fear-mo-ghaoil gu saor mi,
'S is leamsa Fear-mo-ghaoil!
Bheir e am bochd 's an dìblidh
D' a lùchuirt fìona 's faoil';

* By adjusting the notes of the music, the concluding lines might, perhaps preferably, be rendered—

"An tìr Immanuel shuas."

'S i airidheachd mo Shlàn'gheir
M' aon stéidh is fàth mo luaidh-s',
Seadh anns a' ghlòir 'bhios sìorruidh
'N tìr Immanuel shuas.

5 Cha tlachd bean-bainns' a h-éideadh,
Ach gnùis a céile crìdh';
'S ge h-anbharr mèud na glòire,
'S fheàrr àilleachd mhór mo Rìgh—
Mo chionsa 'làmhan leòinte
'Bheir dhomh 'n crùn òir mar dhuais!
'S e 'n t-Uan is glòir gu sìorruidh
'N tìr Immanuel shuas.

6 Bu chruaidh mo ghleachd gu flaitheas,
Troimh ghaillinn 's strìth nan dùl;
'S a nis mar ast'rach sàraicht',
'S a thaic' air làimh 'fhir-iùil,
'N uair tha mo là air crìonadh,
'S am feasgar 'ciaradh nuas,
Caomh-fhàilt' do 'n ghlòir 'bhios sìorruidh
'N tìr Immanuel shuas!

7.6.7.6. LAOIDH 142.

1 O GUN robh, Thriath, do shlàinte,
A Sion àigh air teachd,
A leigheas d' Isr'el leòinte,
'S ga 'n treòrach chum do reachd.

2 Cia fhad', le cinnich ghòrach,
A shaltrar Sion sìos?
Pill fhéin, O Dhia, an tròcair,
Is tog a balla rìs.

3 Leag sìos slat ghoirt an uamhais,
Do ghràs thoir seach gun dìth,
Air falbh thoir sgàil an uabhair,
Cuir saor o chìs an crìdh'.

4 Do dh' Isr'el air teachd dhachaidh,
Nochd a Messiah caomh;
Cuir gean an àite acain,
'S thoir dlùth dhuit d' Eaglais naomh.

8.7.8.7.8.7. LAOIDH 143.

1 THRIATH, le d' bheannachd cuir fa-sgaoil sinn,
Lìon ar crìdh' le gean is sìth;
Biodh do ghràdhsa aig gach aon dinn,
'S uaill ad ghràs ni sinn gun dìth;
Uraich fhéin sinn,
Air ar slighe trìd an t-saogh'l.

2 Glòir is moladh bheir sinn duitse
Air son fuaim an t-Soisgeil àigh;
Gun robh toradh pailt' do shlàinte
Ann ar crìdh' 's 'n ar beatha ghnàth;
Is do làithreachd
Bitheadh leinn a nis 's gu bràth.

6.6.6.6.8.8. LAOIDH 144.

1 O THUGAIBH cliù do 'n Triath,
Do bhrìgh gur sàr-mhath e ;
Thugaibh do Dhia nan dia,
Mór bhuidheachas le chéil.
Ro dhaingean, fìor,
Tha thròcair chaomh,
'S a ghràs ro chaoin,
Gu suthainn, sìor.

2 Thugaibh do Thriath nan triath,
Mór bhuidheachas gu léir,
Do 'n tì sin fòs a rinn
Mór mhìorbhuile gu tréun.
Ro dhaingean, &c.

3 Do 'n tì le gliocas mór,
A chruthaich nèamh nan spéur,
'S a shìn air uchd nan tonn,
An talamh trom gu léir.
Ro dhaingean, &c.

4 Do 'n tì a rinn a' ghrian,
Chum dhuinne gum bu léir,
A' ghealach is gach réul
Tha soillseachadh nan spéur.
Ro dhaingean, &c.

5 'S an Eiphit bhuail e sìos
Gach ciad-ghin dhaoin' is spréidh,

'S le cumhachd bhuin e mach
A phobull Israél.
Ro dhaingean, &c.

6 Le ghàirdean sìnte mach,
Sgoilt e an Fhairge Ruadh,
Is troimhpe stiùradh leis,
Gu tèarainte, a shluagh.
Ro dhaingean, &c.

7 Stiùir esan iad, 's fo 'n cois,
Mar thòrr na h-uisge sheas;
An fhairge phill air ais;
'S Phàraoh 's a shluagh chuir as.
Ro dhaingean, &c.

8 Do 'n tì, troimh 'n fhàsach mhór,
A stiùir a mhuinntir fhéin,
'S a bhuail 's a lot gu trom
Na rìghrean làidir, tréun.
Ro dhaingean, &c.

9 Is rìghrean iomraiteach
Mharbh e le ghàirdean fhéin,
Seadh Sihon cumhachdach,
Bha nàimhdeil, guineach, géur;
Ro dhaingean, &c.

10 Is Og a bha na rìgh
Air Bàsan, chasgair e,
'S am fearann thug mar sheilbh
Do dh' Isr'el, 'òglach fhéin.
Ro dhaingean, &c.

11 Neach, air bhith dhuinn ro thruagh,
A chuimhnich oirnn 'n ar teinn,
'S gu tèaraint bhuin e mach
Bho neart ar nàimhdean sinn.
Ro dhaingean, &c.

12 'Tha cumail suas gach feòl',
'S toirt lòin do'n uile chré;
Ard-mholadh agus cliù
Do Dhia nan Dùl gach ré!
Ro dhaingean, &c.

7.7.7.7. LAOIDH 145.

1 'NUAIR, le bròn, ar cinn tha crom,
'N uair tha sinn ri sileadh dhèur,
'N uair tha sinn fo mhulad trom,
Iosa, mhic na h-Oighe, éisd.

2 Ghiùlain thus' ar nàdur fann;
Shil 'n ar nàdur iomadh dèur;
Chrom le bròn gu tric do cheann;
Iosa, mhic na h-Oighe, éisd.

3 'N uair bhios coronach a' bhàis
'Seirm air sgàth ar n-anma fhéin,
'N uair a bhios sinn anns a' chàs,
Iosa, mhic na h-Oighe, éisd.

4 Chrom thu fhéin 's a' bhàs do cheann;
Dhòirt thu d' fhuil air a' chrann-chéusd';
Laigh thu fhéin 's an leaba theann;
Iosa, mhic na h-Oighe, éisd.

5 'N uair tha 'n cridhe bàitht' 'n ar cóm,
'Cuimhneach' air ar peacadh bréun;
'N uair le geilt tha 'n spiorad trom,
Iosa, mhic na h-Oighe, éisd.

6 B' aithne dhuitse nàir' is tàir,
Air son ciont' nach bu leat fhéin;
Chrom thu fodhpa gus an làr;
Iosa, mhic na h-Oighe, éisd.

C.M. LAOIDH 146.

1 O THRIATH, na pill do ghnùis air falbh
Bho 'n dream ro ìosal tà
A' caoidh gu goirt am peacaidh fhéin,
Le deòir is éigheach àrd.

2 Do dhorsan tròcair fosgailt' tha
Do 'n dream a tha fo bhròn;
Na dùin iad oirnn, a Thriath nan Gràs,
'S theid sinn a stigh d' ar deòin.

3 Ar ciont cha chuirear leinn an céill,
Oir 's aithne dhuit gach sìon;
Gach nì a rinn 's gach nì a tha,
'S léir dhuit o cheann gu crìch.

4 Tha sinn le grìosadh 's guidhe ghéir,
'S le deòir a' teachd ad làth'r,
Mar strìochdas clann eas-ùmhal, chlìth,
Aig glùn an athar ghràidh.

5 An ruig sinn leas, ma tà, a Thriath,
Ar n-iarrtais chur an céill?
Mu 'n labhrar iad is aithne dhuit
Ar n-uireasbhuidh gu léir.

6 Tròcair, O Dhia nà tròcair chaoimh,
'S e sud tha oirnn a dhìth;
'S i tròcair fàth ar n-athchuinge—
O thigeadh i an sìth.

## C.M. LAOIDH 147.

1 'S E 'n t-ainm is caoimhe dh' ainmichear,
Mo Shlàn'ghear is mo Dhia;
Có 's urrainn cùl a chur ri d' ghràdh,
'S ri d' thròcair phailt', a Thriath?

2 'S ann le do bhàs is d' aiseirigh
Nochd Dia dhuinn mèud a ghràidh;
Is ann trìd d' eadar-ghuidh' air nèamh
Tha 'n Spiorad leinn a' tàmh.

3 Mur faic mi Dia an nàdur dhaoin',
Chan fhurtachd dhomh no sìth;

Tha 'n Trianaid ghlòrmhor agus naomh
Ro uamhasach do m' chrìdh'.

4 Ach 'n uair a chì mi gnùis mo Thriath,
Tha sìth is sòlas 'teachd ;
Tha ghràs a' cur gach geilt air chùl,
'S ga m' dhèanamh ùmh'l d' a reachd.

5 Tha cuid ag earbs' á 'n gnìomhan fhéin,
'S na 'n gliocas 'dèanamh uaill',
Ach 's e Dia foillsichte 's an fheòil
Is dòchas domh gach uair.

6 An so a mhàin ni mise uaill,
A bhos is shuas gu bràth ;
Feadh uile linntean bith-bhuantachd,
Air so bu mhiann leam tàmh.

10.10.10.10. LAOIDH 148.

1 SITH, lànachd sìth, an saoghal aingidh, truagh?
Tha fuil an Uain a' labhairt sìth bhith-bhuain.

2 Sìth, lànachd sìth, le uallach cùraim sgìth?
Toil Ios' a choimhlionadh, sin fois is sìth.

3 Sìth, lànachd sìth, is bròn mar thuiltean ard'?
Tha fèith fo fhasgadh Carraig mhór nan Al.

4 Sìth, lànachd sìth, 's ar càirdean gaoil an céin?
An Ios' tha iadsan tèaraint' mar sinn fhéin.

5 Sith, lànachd sìth, 's gach céum d'ar triall fo nèul?
'S e Ios' an còmhnaidh ar fear-iùil 's ar réul.

6 Sìth, lanachd sith, is sgàil a' bhàis mu'n cuairt?
Thar uile chumhachd bàis fhuair Iosa buaidh.

7 Is leòir leinn e: is geàrr a bhios ar strìth,
'S bheir Ios' e fhéin duinn lànachd iomlan sìth.

C.M. LAOIDH 149.

1 AN d' fhàg an tì tha math is caomh,
Ard-Thighearna nan spéur,
A ghlòir gun chrìch 's na nèamhan àrd',
Chum cràidh is cùraidh ghéir?

2 An Slàn'ghear dh' fhàg a chathair-rìgh,
A chathair àrd air nèamh—
Tròcair gun choimeas! gràdh gun chrìch!—
A dh' fhulang bàis gu sèimh.

3 Ghabh e air fhéin ar n-éu-ceartan,
Is dh' fhuiling e am bàs
Air son chlann-daoin'; cia iongantach,
O Iosa, dhuinn do ghràs!

4 A Shlànaigheir, cia iongantach
Tha 'n gràs a rinn sinn réidh!
D'a thrìd tha peacaich sàbhailte
Bho pheanas buan gach ré.

5 Iosa, tha m' anam strìochdte sìos
Do ghràdh cho saor 's cho làn;
O deònaich dhomh gum fiosraich mi
A chumhachd caomh gu bràth.

6 O ciod a dh' ìocas mi air son
Do chaoimhneis ghràdhaich, chaoin?
O gabh mi uile, 's dèan mo chrìdh',
Ge olc e, nuadh dhuit fhéin.

8.7.8.7. LAOIDH 150.

1 TROM fo nèul ged bhiodh do chridhe,
Cum, mo bhràth'r, do mhisneach suas;
Stiùraidh réul-an-iùil thu 'd shlighe—
Earb á Dia 's gu h-ionraic gluais.

2 Ged robh 'n rathad fada, cianail,
Is a chrìoch am falach uait,
Coisich e gu sunndach, ciallach;
Earb á Dia 's gu h-ionraic gluais.

3 Sìos gach éucoir 's obair fhealltach;
Sìos na bheir do 'n t-solus fuath!
Co-dhiùbh 's buidhinn duit no call duit,
Earb á Dia 's gu h-ionraic gluais.

4 Na cuir d' earbs' an ceannard pobuill,
Aidmheil créud, no comunn sluaigh,

Ach an smuain, an gnìomh, 's am facal,
Earb á Dia 's gu h-ionraic gluais.

5 Na cuir earbsa ann ad mhiannaibh,
Ri 'n guth binn na aom do chluas,
No droch nòs, ged chleachdteadh riamh e—
Earb á Dia 's gu h-ionraic gluais.

6 Riaghailt shoilleir, stiùradh cìnnteach,
Suaimhneas-inntinn, neart 's gach uair;
Réul o 'n àird air slighe 'n t-simplidh—
Earb á Dia 's gu h-ionraic gluais.

7 Cuid bheir gaol duit, cuid bheir fuath dhuit,
'S cuid ni tionndadh uait gu fuar;
Tog do shùil gu buileach uapa—
Earb á Dia 's gu h-ionraic gluais.

L.M.

## LAOIDH 151.

1 GACH cinneach tha 's an domhan mhór,
Thugaibh do Dhia gach urram 's glòir;
Biodh moladh Chrìosd 's gach àit' ga sheinn,
Bho éirigh gu ruig laighe gréin'.

2 Mairidh do chaoimhneas gràidh, a Dhé,
Do d' phobull fhéin air feadh gach ré;
Is molar thu o thonn gu tonn,
Feadh mhaireas gealach, grian, is fonn.

C.M. LAOIDH 152.

1 ’S BEANNAICHT’ an ceangal gràidh nach leig
Dhuinn dealachadh o chéil;
Ach ged is éiginn sgaradh ’n tràths’,
Mealaidh sinn càirdeas Dhé.

2 Cha dealaich sinn gu bràth ’n ar crìdh’,
Oir ’s aon sinn ann an Crìosd;
Le teas-ghràdh dèanamaid a thoil,
Gu là a theachd a rìs.

3 O b’ fheàrr gun stiùradh e ar céum
Na shlighe fhéin ’s gach càs,
Gun mhiann air nì sam bith fo ’n ghréin,
Ach Crìosd is mèud a ghràis.

4 O gluaiseamaid na ’s dluith’ do Dhia,
Is gheabh sinn sòlas uaith—
Gach gràs tha féumail duinn a bhos;
’S an t-iomlan gheabh sinn shuas.

6.6.6.6. LAOIDH 153.

1 MO choimhead dèan, a Dhé,
Mo mhuinghin annad thà;
Mo dhòchas ’s tu gu léir,
Gu bunailteach ’s gu bràth.

2 Mo mhaitheas cha ruig ort;
Ort comain cha chuir mi;
Ad naoimh, fèuch, gabham tlachd—
Do phobull 'tha 's an tìr.

3 Feuch, mèudaichear gu mór
A dhoilghios do gach aon
Do d' ainm-sa nach toir glòir,
'S gu iodhoil 'theid a thaobh.

4 Fuil ìobairt dhoibh cha tairg;
Mu 'n altair fòs cha taom;
Mo bhèul cha luaidh an ainm;
Na 'n déigh mo chas cha chlaon.

5 Mo chuibhrionn 's tusa, Dhé,
Oighreachd mo chupain fòs;
Mo chrannchur mi cha tréig,
Bho 'n 's tus' e, Dhé na Glòir'.

6 Mo chuibhrionn thug thu dhomh
An ionad farsaing fòs,
Is m' oighreachd tha ro mhath;
Seadh, tha i fòs ro mhór.

7 Iehóbha molar leam,
'Thug comhairl' orm am fhéum;
Is m' àirnean comhairl' thug,
'S an oidhche mar an céudn'.

8 A chionn gun chuireadh leam,
Fa m' chomhair Dia gach tràth;
Cha ghluaisear mi aon àm,
Oir esan leam a tà.

9 Mar so mo chridhe thà
Ghnàth subhach agus ait;
Mo ghlòir is tu a ghnàth,
Is fàsaidh i gu pailt'.

10 An dòchas gabhaidh fois
Mo chorp, 's an uaigh, gu beachd;
Is gabhaidh tàmh is clos
Gu 'n gairmear suas mi leat.

11 Oir m' anam, air aon chor,
Chan fhàg thu 'n ifrinn shìos;
Is truailleachd fòs chan fhaic
D' Aon-ungta-sa, gu fìor.

12 Oir nochdaidh tu dhomh 'n ròd
Gu Glòir a' treòrach' tà;
Is bheir thu mi, fa-dheòidh,
Gu còmhnuidh leat gu bràth.

13 Ad lath'r tha abhainn làn
De shòlasan nach traoigh,
A theid am mèud gach là,
'S de 'n òlar leam gu saor.

L.M.

## LAOIDH 154.

AN àros Dhé co ghabhas tàmh,
A dh' fhanas ann gu buan 's gu bràth ?
An tì an ionracas a ghluais,
'Tha cleachdamh fìreantachd gach uair :

2 An fhìrinn 'labhairt, tha gach là,
Na chridhe steach 'fhuair ionad-tàimh ;
Nach lot a choimhearsnach le bhèul ;
Nach tog 's nach aithris air droch sgèul :

3 Nach dèan a chron ged gheabh e fàth ;
A rùnaicheas a leas gach là ;
Bheir cliù do 'n dream d' an eagal Dia ;
Le 'n suarach luchd an uilc nach fhiach :

4 Ri 'fhacal seasmhach 'tha gach uair ;
Nach caochail teist ged gheabhadh duais;
Nach agair air son 'airgid 's òir,
Bonn réidh a bharrachd air a' chiòr :

5 'N aghaidh an ionraic nach gabh duais :
An neach a ni mar so gach uair,
Buan chòmhnuidh gheabh an àros Dhé,
Seadh, còmhnuidh ann gu sìor gheabh e.

C.M.

## LAOIDH 155.

1 AM uile thrioblaidean gu léir,
   Teichidh mi chum an Uain;
Mo dhòchas tha mar acair ann,
   Trath dh' éireas tonnan cuain.

2 Tha 'chomhfhurtachd ga m' chumail suas;
   Tha m' earbs' a ghnàth á Dia;
'S air bunait daingean tha mo stà—
   Seadh, fuil is bàs mo Thriath.

3 Ard-hallelùiah binn do 'n tì
   Shaor mì o chiont' 's o thruaigh;
Am bròn 's an aoibhneas, beatha 's bàs,
   Tha ghràdh a ghnàth bith-bhuan.

8.8.8.8.8.8.

## LAOIDH 156.

1 O ATHAIR shìorruidh—Dhé nam Feart,
   A chuir an cuan fo ghéill le d' neart,
Tha toirt na h-àithne mhóir do 'n mhuir,
'S a crìochan roimhp' air tùs a chuir—
      An ùrnaigh éisd 'tha 'g éirigh uainn,
      As leth na dream 'tha 'n gàbhadh cuain.

2 O Chrìosd, a chuir an fhairg' fo fhiamh,
'S a chaochail fearg nan stuadh gu fiath,

A shiubhail aghaidh gharg a' chuain,
'S a ghabh 's an stoirm gu ciùin do shuain—
An ùrnaigh éisd 'tha 'g éirigh uainn,
As leth na dream 'tha 'n gàbhadh cuain.

3 O Spioraid Naoimh, a laigh o chian
Air bhàrr na doimhne duibh, gun rian,
A chaisg gach buaireas borb is strìth,
'S a shìolaidh gleachd nan dùl gu sìth—
An urnaigh éisd 'tha 'g éirigh uainn,
As leth na dream 'tha 'n gàbhadh cuain.

4 A Thrianaid mhór nam buadh 's nan gràs,
D' ar bràithrean bì ad sgiath 's gach càs;
Bho nàmh, bho chreig, bho theine 's sian,
Gach àird g' an seòl iad dean an dìon,
'N sin éiridh dhuit, o mhuir is tìr,
Ard laoidhean-molaidh ait, gu sìor.

## LAOIDH 157.

L.M.

1 O M' ANAM, dùisg, is leis a' ghréin,
Imich air slìgh' do dhleasnais fhéin;
Cuir dhiot gach leisg 's gu tograch, fial,
An ìobairt-mhaidne tairg do d' Dhia.

2 Gach cliù do Dhia a ghleidh mi slàn,
'S a dh' ùraich mi le fois is tàmh;
Deònaich o 'n uaigh 'n uair dh' éireas mi,
Beatha gun chrìch an rìogh'chd na sìth.

3 Dh' ìocainn as ùr mo bhóid dhuit fhéin;
Fuadaich mo chiont' mar dhrùchd roimh 'n ghréin,
Mo smuaintean stiùir, is gleidh mo chrìdh',
'S le d' làithreachd fhéin O sàsaich mi.

4 Na labhras mi 's na thig am bheachd,
Stiùir thusa 'n diugh a réir do reachd,
'S gun tugainn duitse mar is còir,
Le m' thoil 's le m' chridhe cliù is glòir.

5 *Molaibh, uil' fhineachan chlann-daoin',*
*An Triath, o 'n sruth gach maitheas caoin;*
*Molaibh air nèamh, O aingle caomh,*
*An t-Ath'r, am Mac, 's an Spiorad Naomh.*

8.7.8.7. LAOIDH 158.

1 THA sinn 'feitheamh aig an abhainn,
Sinn ri faire air an tràigh;
Dìreach feitheamh fear-an-aisig,
'Thig g' ar sireadh-ne gun dàil.

2 Ged tha ceò os cionn na h-aibhne,
'S ged ni 'h-uisgean bèuchd is gàir,
Tha sinn 'cluinntinn laoidh nan ainglean,
'Tha iad 'seinn taobh thall na traigh'.

3 Agus fhuair sinn boillsgeadh dealrach
De 'n ùr-bhaile ghlòrmhor shuas,
Le a thùraibh àillidh, soillseach,
Is le 'shruithean sèimh, neo-bhuairt'.

4 Iomadh seircein gràdhach ghairm e;
Dh' fhàg iad sinne brònach, tróm,
Ach le Crìosd chì sinn a rìs iad,
'N uair a théid sinn fhéin troimh 'n tonn.

5 'N uair troimh ghleann nan sgàilean théid sinn,
Le a thonnan dorcha, fuar,
Anns a' bhaile ghlòrmhor, àlainn,
Ni sinn tàmh an làth'r an Uain.

11.11.11.11. LAOIDH 159.

1 O PILLIBH, O pillibh, c' arson gheabh sibh bàs,
Is Dia air teachd cheana cho dlùth dhuibh le 'ghràs?
Tha Iosa 's an Spiorad 'g ur n-iarraidh gu cuirm,
'S tha aoibh air na flaitheas 'n uair dh' éisdear a' ghairm.

2 Cia sgriosail am mealladh gun géuraich do chàil,
'S gum maothaich do chridhe le bhith a' cur dàil;
Thig, ànraich air faontradh, oir pailteas tha ann,
Grad thig mu 'n tig trocair is d' ùine gu ceann.

3 Am féum sinn bhith 'd 'fhàgail? ciod idir tha 'd smaoin?
'S e Crìosd tha ga d' aslachadh dhachaidh cho caoin;
Dean pilleadh, dean pilleadh, mu 'n tig ort am bàs,
'S mu 'n còmhlaich riut Iosa gun iochd ann no gràs.

C.M.

## LAOIDH 160.

1 O ATHAIR, ciod air bith is àill
Le d' thoil a chumail uam,
Gu taitneach aig do chathair-ghràis,
Gabh m' ùrnaigh lag a suas.

2 Aon nì bu mhiann leam nis, a Dhé;
Thoir cridhe taingeil seach,
Gu saibhir dòirt a nuas do ghràs,
Is dèan mi ùmh'l do d' reachd.

3 Le dòchas math gur leamsa thu,
Biom tréun am beatha 's bàs;
'S dealradh do làithreachd orm gu crìch
Mo thurais, anns gach càs.

4 Mar so bidh mise sàbhailte,
'S gheabh thusa uamsa cliù;
Air d' onoir ni mi luaidh 's gach àit',
A chum 's gum molar thu.

7.7.7.7.

## LAOIDH 161.

1 CO iad so le trusgain shoills',
Sluagh do-àireamh, àrd an glòir,
'Seinn gu h-ait a là 's a dh' oidhch',
Taobh na h-altrach le binn-cheòl?—

2 "'S airidh 'n t-Uan a fhuair am bàs,
Moladh àrd, is cliù, is buaidh,
Umhlachd, urram, agus gràdh,
Iocadh dha gach àm 's gach uair!"

3 Slighe dhocair, ànrach, sgìth,
Shiubhail iad tre bhròn is phéin;
Nis tha iad mu 'n chathair-rìgh,
Sgeadaicht' ann an ìomhaigh Dhé.

4 Dealrach ann an éideadh nuadh,
Géugan pailme anns gach làimh;
'S e 'm Fear-saoraidh thug dhoibh buaidh
Thar gach buairidh is gach nàimh.

5 Saor o dhìth, o thart, 's o thruaigh,
Craobh na beatha dhoibh mar lòn;
Rìgh nan Rìghrean, Crìosd, an t-Uan,
Stiùraidh iad gu uisge beò.

6 Sòlas àrd tha 'n àite 'bhròin,
An àit' eagail, sìth is gràdh;
Siabaidh Dia e fhéin na deòir
Bho gach sùil, gu tur 's gu bràth.

C.M. LAOIDH 162.

1 M' ANAM, glac misneach, fèuch an geall
A dh' ullaich Crìosd gu caomh—
Beatha gun chrìch os cionn nan spéur,
D' a uile phobull naomh.

2 Buaireas nan daoi cha chlaoidh an sin,
'S na naoimh cha bhi gun fhois;
Théid bròn is peacadh, péin is saoth'r,
Gu bràth a chur fo chois.

3 Tha saoghal aingidh, 's cridhe olc,
Is Sàtan, nis le chéil',
'S tha m' inntinn tric ga sàrachadh
Le 'n gamhlas domh gu léir.

4 Gidheadh, air dhomh bhith 'cur a' chath'
An neart Ard-Thriath nan Sluagh,
Ged tha mo nàimhdean cumhachdach,
Gheabh mi fa-dheòidh a' bhuaidh.

5 C' arson, O m' anam, uime sin,
A bhios ort geilt no bròn?
Mar 's mò a dh' fhuilingeas tu bhos,
Bidh sòlas nèamh na 's mò.

L.M.

## LAOIDH 163.

1 O M' ANAM, cluinn-sa guth do Dhé,
Do Shlànaighear 's e th' ann, O éisd;
Tha Iosa 'labhairt riut, 's ag ràdh—
" A pheacaich bhochd, am mi do ghràdh?

2 " Chuir mis' thu saor 'n uair bha thu 'n sàs;
'N uair bha thu leòint' rinn mis' thu slàn;
Is phill mi thu o d' sheachran claon,
'S do dhuibhre rinn mar sholus caoin.

3 " An sguir an cùram tairis, caomh,
A ghabhas math'r de 'ciochran maoth ?
Ged sguireadh tur a gràdh 's a spéis,
Chan fhàg mis' thusa chaoidh, 's cha tréig.

4 " Mo ghràdhsa tha gun chaochladh, buan,
Na 's àirde na na nèamhan shuas,
Na 's doimhne na an doimhneachd shìos,
Na 's treis' na 'm bàs, saor, dìleas, fìor.

5 " Mo ghlòir-sa chithear leat gun dàil,
'N uair nithear iomlan obair gràis ;
Is suidhidh tu am chathair-righ—
A pheacaich bhochd, an toigh leat mi ?"

6 A Dhé, is e mo ghearan truagh,
Gu bheil mo ghràdh cho fann is fuar ;
Gidheadh dhuit bheiream gràdh is glòir,
O thoir dhomh gràs 'bheir gràdh na 's mò.

C.M.

## LAOIDH 164.

1 THA guth a' teachd a nuas o nèamh—
O 's ait e 'n àm a' bhàis—
Tha teachdaireachd an àigh a' toirt
Saors' o na h-uile chràdh.

2 Sgrìobh, So mar deir an Spiorad Naomh—
Sgrìobh briathran Dhia nan Gràs—
" 'S beannaicht' o so a mach na mairbh
A gheabh an Iosa bàs.

3 "Tha fois aca o shaoth'r 's o chaoidh,
Tha 'n suaimhneas buan, gu bràth ;
Leanaidh an oibre iad air fad,
An creideamh is an gràdh."

7.6.7.6.D. LAOIDH 165.

1 THA m' anam nis air aonadh
Ri Crìosd, an fhìonan fhìor,
'S an gràs is tric bu tàir leam
Tha nis a' tàmh am chrìdh' ;
Do Dhia am choigreach bha mi,
'S am faca mi an t-Uan,
Is fuil a chrìdh' ga tràghadh
Le gràdh do m' anam truagh.

2 Ri Crìosd cha luaith' a dh' earb mi
Cor m' anma 'm fianuis Dé,
Na ghabh a ghràdhsan seilbh dhiom,
Mar aon d' a leanabaibh fhéin ;
'S e Crìosd a nis mo shlàinte,
Is m' airidh-ghràidh fo 'n ghréin ;
Chan eagal gath a' bhàis leam,
'S m' fhear-tagraidh 'n àird air nèamh.

3 Mo chéum tha nis le luathghair,
'S an t-slighe suas gu Glòir ;
Chan eagal rudha-gruaidh' leam,
'S fear-iùil nam buadh am chòir ;

Bhlais mi de 'n tìodhlac nèamhaidh,
'S cha bhi gu bràth rium gruaim;
'S gu linn nan linn bidh m' àite
Na làthair-san 'thug buaidh.

4 Biobh misneachail, a bhràithrean,
Ged 's tàireil sibh fo 'n ghréin ;
Chan eagal béud gu bràth dhuibh
'S a' Charraig àigh f' ur céum.
Nis siùbhlamaid gu h-aotrom—
Ar saorsa thig gun dàil ;
Is molaidh sinn a ghaol-san,
'S an t-saoghal shuas, gu bràth.

C.M. LAOIDH 166.

1 AIDICHIDH sinn le tùrsadh-crìdh'
Ro mhèud ar ciont', a Dhé ;
B' amaideach, faoin, ar n-uile smaoin,
'S cha b' fheàrr ar giùlan gné.

2 Ach thoir, O m' anam, cliù is gràdh
Do dh' àrd ainm Rìgh nan Sluagh,
Nach d' fhàg thu 'm feasd gun teasairginn,
Am peacadh, nàir', is truaigh.

3 Chan ann tre oibre fìreantachd,
No gnìomh ar làmhan fhéin,
Ach tre ghràs Dé an Iosa Crìosd,
A shaorar sinn o phéin.

4 Is ann an tròcair Dhé a mhàin
A tha ar muinghin thréun;
A thròcair shaor ar n-anam truagh,
'S ghlan uainn gach ciont' is béud.

5 Tha 'n Spioraid 'dhòirteadh oirnn trid Ios',
'G ar nigheadh o gach olc,
A' fadadh teas-ghràidh feadh ar cridh',
'S 'g ar dèanamh naomh, gun lochd.

6 Mar so làn fhìreanaicht' le gràs,
Gach là, le beatha nuaidh,
Sìor ghluaisidh sinn, 's an Spiorad leinn,
Gu ruig ar n-oighreachd shuas.

7 Na h-uil' aig a bheil 'shamhuil so,
De chreideamh 's dòchas naomh,
Sìor dhearbhaidh iad le giùlan math,
Nach 'eil an dòchas faoin.

8.7.8.7. LAOIDH 167.

1 'IOSA, thog mi mo chrann-céusaidh;
Dh' fhàg gach nì gu teachd ad dhéigh;
Bochd is dìblidh, air mo thréigsinn,
Sealbh cha mhiann leam ach thu fhéin.

2 Sgriosar orm gach cuspair glòrmhor
'Dhùisg mo rùn no 'lìon mo chridh';
'S leam 's na nèamhan oighreachd oirdhearc—
'S leam mo Dhia; ciod bhios ga m' dhìth?

3 Cuirear cùl rium leis an t-saoghal;
Chuir e cùl ri m' Shlàn'ghear gràidh!
Meallaidh briathran 's coslas dhaoin' mi;
'Ios', cha mheall thu mi gu bràth!

4 Dearcadh orm do shùil gu bàigheil,
'Dhé a' ghliocais, tréun an neart;
'S beag leam fuath an t-saogh'l no 'chàirdeas;
Nochd do ghnùis, 's gach nì bidh ceart.

5 Thugadh daoin' orm dragh no àmhghar,
Ann ad uchdsa gheabh mi dìon;
Thigeadh dèuchainn ghoirt is cràdh orm,
'S mìls' bhios nèamh do m' anam sgìth!

6 O cha drùigh orm bròn no dòrainn,
Fhad 's nach sgarar uam do ghràdh;
O bu truagh le m' chrìdh' an sòlas
Far nach biodh tu fhéin a làth'r.

7 Glac, O m' anam, do shlàint' iomlan,
Eirich suas thar geilt is truaigh;
Fèuch tha d' obair deas mu d' thimchioll,
Slighe réidh gu cath 's gu buaidh.

8 Cuimhnich co d' Fhear-teagaisg naomha;
Co rinn diot a leanabh gaoil;
Co a chéusadh chum do shaoradh,
Oighre nèimh! 's leat làn nach traoigh!

9 Suas air sgiathan creidimh 's ùrnaigh !
Greas an àird o ghràs gu glòir ;
Dia e fhéin le 'làimh ga d' stiùradh
Dhachadh chum a shòlais mhóir.

10 'S goirid bhios do thriall air thalamh,
'S geàrr a bhios do shaoth'r fo 'n ghréin ;
Dòchas ait bheir géill do shealladh,
Osnaich 's deòir do chliù 's do sheinn.

6.6.4.6.6.6.4. LAOIDH 168.

1 LE creideamh seallaidh mi
Riut fhéin, Uain Chalbharì,
Mo Shlàn'ghear naomh ;
Nis éisd ri m' ùrnaigh ghéir ;
Glan uam mo chiont' gu léir ;
O bitheam beò dhuit fhéin,
Na dhéigh so chaoidh.

2 O biodh do ghràs gach àm
'Toirt treòir do m' chridhe fann ;
Dèan m' èud na 's mò ;
Bho 'n bhàsaich thu gu m' dhìon,
O biodh mo ghràdh dhuit fìor,
Glan, beothail, 's buan gu sìor,
Na ghrìosaich bheò.

3 Troimh fhàsach dorch an t-saogh'l,
Is teinn 'tigh'nn orm gach taobh,
Dèan fhéin domh iùl ;

An duibhre dùisg gu là,
Siab uam dèur bròin is cràidh,
Mo chéuman stiùir a ghnàth
Gu tàmh dhuit dlùth.

4 An uair thig crìoch mo làith,
'S sruth duaichnidh fuar a' bhàis
Ag iadhadh dlùth,
A Shlàn'gheir chaoimh, na tréig;
Cuir geilt 's an-earbs' an céin;
O giùlain mi gun bhéud,
A sheinn do chliù.

11.11.11.11. LAOIDH 169.

1 O ARD-RIGH na gloire, dhomh deònaich do chluas;
Rium aom i an tròcair 's mi 'n dòruinn ro chruaidh;
Riut seallam, ort gaiream, ghnàth riut tha mo ghlaodh;
Na fàg, O na fàg mi an glacaibh an aoig.

2 Gun pheacaich mi 'd aghaidh 's làn fhiosrach thu fhéin,
Nach b' fhiù leam do shlàinte, do d' àithn' nach d' thug géill;
Tha 'n aimsir 'dol seachad, 's mo latha faraon;
'S am fògrar o d' ghràs mi, o d' làithreachd, 's o d'ghaol.

3 Mar choron de 'n sgitheach air fhigheadh mu m'cheann,
Tha sòlais na beatha ga m' bhioradh 's an àm;
Mar thannasg ga m' chlisgeadh le 'n itealaich ghairbh,
A' mèudach mo dhochainn le 'm fochaid ro shearbh.

4 Tha tàirneanach ceartais ri farum am chluais,
Bho 'n dh'iomlaid mi m'anam 'ghaol faileis neo-bhuain;
Tha dìogh'ltas, 's fèath-ghàir air, a' tàradh am chòir,
Gu 'm spadadh neo-bhàigheil le tàir air an fhòid.

5 Ach fhathast, O fhathast, riut leanam gu teann;
O Iosa, na fàg mi; bi 'd sgàth dhomh gach àm;
O'n t-slàinte tha dhòmhsa 'n crann-dòruinn mo ghràidh,
Mo thèarmunn 's mo dhòchas o bhròn is o chràdh!

L.M.

## LAOIDH 170.

1 CIA taitneach leamsa d' fhacal naomh,
'S do chùmhnant gràis cia tlachdmhor, caomh!
Air slighe réidh ga m' threòrach thà 'd,
Mo smuain tha orra dh' oidhch' 's a là.

2 Am beachd mo shùl tha ceartas faoin,
Is blàth na h-òig', ge bòidheach, caoin;
Cha choimeas mi aon nì fo 'n ghréin
Ri sòlas d' fhacail oirdheirc fhéin.

3 Fad ùine mhóir, gun gheilt, gun leòn,
Ghluais mi an céuman peacaidh 's bròin;
Ach 'n uair a lot do làmh mo chrìdh',
Ad ionnsaidh, Thighearn, dhlùthaich mi.

4 Mo chrìdh' ged lot do bhuillean cruaidh',
Sìor mholam thu, a Dhé, gach uair;
Bho m' shùil ged shil na deòir gu tric,
Do shaoradh mi is rinneadh glic.

5 Neo-smachdaichte na 'm fàgteadh mì
Air d' àithne dhèanainn tàir am chrìdh';
An lìon mu m' thimchioll 'sgaoil mo nàmh,
Ann thuitinn eadar chas is làmh.

6 Dhuit ìocam gràdh d' a chionn so, Dhé;
Ad ionnsaidh m' ùrnaigh biodh gach ré,
Gus, 'measg do naomh an càirdeas dlùth,
Dhuit seinneam ann ad àros cliù.

S. M. LAOIDH 171.

1 A SPIORAID, crom a nuas,
Is éisd ri lean'ban fann;
Am chridhe dèan do chòmhnuidh bhuan,
Is fàg do bheannachd ann.

2 Deònaich dhomh soills' is gràdh,
Is lìonadh iad mo chrìdh'
Le naomhachd, irioslachd, is àgh,
Do dhachaidh fhéin gu sìor.

3 Cinneadh do ghràs gun dìth
Tre m' uile làithean maoth',
Mar thoradh fìreantachd is sìth,
Chum cliù do d' ainm ro naomh.

C.M.

## LAOIDH 172.

1 FADA o 'n ionad dhorcha so,
Tha glòir gun chrìch a ghnàth,
'S an t-saogh'l tha làn de shòlasan
Nach aithne dhuinn an tràths'.

2 A dhùthaich chéin, na 'm faiceadhmaid
Ach leth do shonais mhóir,
Cionnas a bhiodh ar n-anma 'n geall
Air dol a dh' ionnsaidh Glòir'!

3 Eucail an sin gu bràth cha tig,
No trioblaid, truaigh, no péin,
Ach slàint' is sòlas thig gu pailt'
A mach o làithreachd Dhé.

4 Duibh-neoil 's an ionad ud cha bhì,
Ach sòlas glan gach tràth;
Tobar na h-uile thruaigh, ar lochd,
Cha tig an sin gu bràth.

5 Oidhche cha bhi an sin gu bràth,
No boillsgeadh loisgeach gréin';
'S e Dia an grian, 's o 'chathair naoimh,
Sìor-sgaoilidh là an céin.

6.5.6.5.D.

## LAOIDH 173.

1 IOSA CRIOSD, ar Buachaill,
  Tiormaichidh gach sùil;
Paisgt' an uchd a ghràidh-san,
  Theid gach geilt air chùl;
Bìodhmaid ach ga leantainn
  Air a shlighe fhéin,
Anns an fhàsach ùdlaidh,
  No fo ghnùis na grèin'.

2 Iosa Crìosd, ar Buachaill,
  'S eòl duinn a ghuth binn;
Bheir a chagar sèimh-san
  Air ar cridhe seinn.
'Achmhasan cia bàigheil,
  Màlda 'n àm toirt àithn';
'S esan is fear-iùil duinn,
  'S leis-san sinn a mhàin.

3 Iosa Crìosd, ar Buachaill,
  Sheas an àit' a thréud;
Saoraidh 'n fhuil a dhòirt e
  A chuid uan o bhéud;
Chuir e air gach aon diùbh
  Comharra dha fhéin—
"Bheir mi dhoibh mo Spiorad,
  'S leamsa iad gu léir."

4 Iosa Crìosd, ar Buachaill,
Is i 'làmh ar neart;
Bèuchdadh nàimhdean dian ruinn,
Cha toir sinne feairt;
'Triall troimh ghleann an uamhais,
'S a' dol sìos do 'n uaigh,
Cha bhi geilt no sgàth oirnn,
Fhuair sinn annsan buaidh.

L.M.

## LAOIDH 174.

1 'S BEANNAICHT' an duine sin, gu sìor,
Nach gluais an comhairle dhroch dhaoin';
Is fòs nach seas an slighe fhiar
Nam peacach dalma agus faoin:

2 An cathair luchd na fanoid dhéin'
Nach suidh, ach aig a bheil, a ghnàth,
A thlachd an lagh Iehóbha thréin,
A' smuaineach air, gach oidhch' is là.

3 Bidh e mar chraoibh tha 'fàs a suas
Aig sruithean uisg' gu brìoghmhor, glas;
A bhìos le meas a' lùbadh nuas,
Na h-àm; 's cha shearg a duilleach as.

4 Air 'uile dhèanadas thig rath;
Cha bhi mar sin na h-aingidh thruagh,
Ach mar am moll a sgapas plath
De 'n ghaoith, a null 's a nall gu luath.

5 Cha sheas na h-aingidh, uime sin,
Am breitheanas an latha mhóir;
No de na peacaich bhaotha, gin,
An coimhthional nam fìrein còir;

6 Oir slighe dhìreach, ghlan, nan saoi,
Do Dhia tha aithnichte air fad;
Ach slighe cham nan daoine daoi,
Lom-sgriosar i fa-dheòidh, gu grad.

7.7.7.7. LAOIDH 175.

1 IOSA shuairce, cheanail, chaoimh,
Seall le gràdh air leanabh maoth;
Nochd do m' dhànachd lean'bail bàigh,
Ceadaich dhomh bhith tigh'nn ad làth'r.

2 Dh' iarrainn a bhith 'teachd ad chòir;
O na bac mi, Dhia na Glòir';
Ann an rìoghachd naomh do ghràis,
Iosa, thoir do d' leanabh àit'.

3 Riutsa togam suas mo shùil;
Bì gach là dhomh ad fhear-iùil;
Tha thu bàigheil, ceanail, caomh;
Bha thu uair ad leanabh maoth.

4 'S e bhith coltach riut mo rùn;
Builich orm do chridhe ùmh'l;
Tha thu truacanta is naomh,
Deònaich dhomh do chridhe caomh.

5 Uain gun smal, a Shlàn'gheir ghràidh,
'S e m' uil' iarrtas a bhith 'd làimh;
Chum do choltais iompaich mi;
O gabh còmhnuidh ann am chrìdh'.

6 Nochdaidh mi an sin do ghlòir,
'S bheir dhuit ùmhlachd mar is còir;
'S ann am ghiùlan chì an saogh'l
Crìosd, an leanabh naomha, gaoil.

8.7.8.7.4.7. LAOIDH 176.

1 FEUCH e 'teachd le nèul gu greadhnach,
Dh' fhuiling air son pheacach truagh;
Mìle mìle naomh na 'chuideachd,
Air a thréubhachas a' luaidh;
Hallelùiah!
Thàinig Dia mar rìgh a shluaigh!

2 Chì, a nis, gach uile bheò e,
Sgeadaichte le anbharr glòir';
'N dream a reic is leis nach b' fhiù e,
'Lot 's a chiùrr an Slàn'ghear mór,
Am Messiah
Chì an sùil, le caoidh is deòir.

3 Teichidh roimhe nèamh is talamh,
Leis gach eilean, cuan, is beinn;

'S a luchd-fuath', le geilt is uamhas,
Cluinnidh 'n trompaid chruaidh a' seinn—
Thigibh uile,
Thigibh, a chum cùirt is binn'!

4 Feuch, a' teachd an t-Slàinte shìorruidh,
Iarrtas iomadh ùrnaigh ghéir;
Is na naoimh bha cian fo dhìmeas,
Bheir dha còmhdhail anns an spéur;
Hallelùiah!
Faicibh latha glòrmhor Dhé.

5 Seadh, Amen, gach uile chliù dhuit,
Air do chathair-rìoghail shuas!
Gabh, a Shlànaigheir, do chumhachd,
Glac an rìoghachd mar do dhuais;
Thig gun mhaille!
Dhia neo-chrìoch'naich, thig a nuas!

## 5.6.6.4. LAOIDH 177.

1 DIA a rinn an saogh'l,
An cuan, an spéur, 's gach nì,
An solus àigh a sgaoil,
Gleidhidh e mì.

2 Dia a rinn gach blàth,
Gach achadh feòir, 's gach frìth,
A shocraich oidhch' is là,
Gleidhidh e mì.

3 Dia nan nèamh gu h-àrd,
Le 'n glòir, 's e fhéin an tì
Nì stà dhomh 'n àm mo bhàis,
'S gleidhidh e mì.

4 Dia 'rinn fonn, is cuan,
Na réultan shuas, 's gach sìon,
'S 'tha 'toirt nan tràth mu 'n cuairt,
Gleidhidh e mì.

5 Dhé mo bhith is m' fhàis,
Mo ghuidhe riut is ì,
'N uair bhios mi ri uchd bàis,
Gleidh thusa mì.

6 Dia 'thug suas a Mhac
Gu bàs air Calbharì,
Air-san ma bhìos mo thaic',
Gleidhidh e mì.

7 Ann an Tìr an Aigh,
'Uile luchd-gràidh 'n uair chì,
Seinnidh mi leò gu bràth,
"Ghleidh esan mì."

8.8.8.6. LAOIDH 178.

1 THIGEAM mar thà mi, dh' easbhuidh còir',
Ach gun do dhìol d' fhuil fhéin gu leòir,
Is cuireadh saor do mhaithis mhóir,
O Uain neo-lochdaich Dhé!

2 Thigeam mar thà mi—gun dàil fhaoin
A chur air m' anam duaichnidh caoin'—
Gu d' fhuil a ghlanas éu-ceart dhaoin',
O Uain neo-lochdaich Dhé!

3 Thigeam mar thà mi—ànrach fann,
Le gleachd 's le imcheistean nach gann;
A steach 's am mach, geilt 's còmhrag teann—
O Uain neo-lochdaich Dhé!

4 Thigeam mar thà mi, bochd, 's mi 'n tì
Air léirsinn, saibhreas, 's slàinte-crìdh';
Is gheabh mi uait gach sìon tha 'm dhìth,
O Uain neo-lochdaich Dhé!

5 Thigeam mar thà mi, 's gheabh mi còir
Air ionnlad, saorsa, fàilt', is fòir,
Oir tha mo stéidh ad ghealladh mór,
O Uain neo-lochdaich Dhé!

6 Thigeam mar thà mi—chuir do ghaol
Gach bacadh doilghiosach fa-sgaoil—
Gabh mi dhuit fhéin gu saogh'l nan saogh'l,
O Uain neo-lochdaich Dhé!

7 Thigeam mar thà mi, 's mèud do ghràidh,
Gu h-iomlan dearbham—cuan gun tràigh!—
An so, 's fa-dheòidh an Tìr an Aigh,
O Uain neo-lochdaich Dhé!

L.M.

## LAOIDH 179.

1 RI d' thaobhsa, Iosa, seasam fhéin ;
Ad sheirbhis fanaidh mi a ghnàth ;
Air falbh cha toir mi uiread 's céum ;
Gach ré bidh gréim agam de d' làimh.

2 Beatha mo bheatha 's tu gu léir,
Smior m' anma agus m' uile chàil ;
Mar shnodhach 'dìreadh suas o'n fhrèumh,
Tre mhèur na craoibh gu ruig a bàrr.

3 Fan thusa dlùth dhomh 'n teas an là,
Bi dlùth 'n uair chromas sìos a' ghrian,
Air feasgar 'n uair a shìneas sgàil,
'S an oidhche dhubh mu 'n t-saogh'l ag iadh'.

4 O càirich air mo cheann do làmh,
Trath tha mi airtneulach 's gun clìlì ;
Is beothaich mi, ri m' chrìdh' ag ràdh,
" Do m' dhachaidh àird bheir mis' thu 'n sìth "

5 Bi dlùth, 's ad chaomh-uchd tog mi suas,
'N uair bhios mi 'crith roimh fhuachd a' bhàis—
Fuachd mar an oidhche reòdhta, chruaidh,
Aig eadar-sgarachdainn nan tràth.

6 'N uair dhùineas duibhre thiugh mu 'n cuairt,
Bi fhéin ad sholus air mo chèum,
Chum orm gum baoisg a' mhadainn shuas,
Mar 'dhachaidh dhàsan 'bha 'n tìr chéin.

C.M. LAOIDH 180.

1 CIA sèimh do ghairm fa-dheòidh, a Thriath!
Chan 'eil an triall ach faoin;
O có nach biodh gun sgàth, gun fhiamh,
'S a ghnùis ri miann nan naomh!

2 Tha gleann nan sgàil a' teannadh dlùth,
'S gun dùil leam ach mi fhéin;
Ach anns na neòil tha dealradh ùr,
Mar òr-ghath ciùin na gréin'.

An nàmh 'bha riamh gun iochd, gun truas,
Na uamhas do gach crìdh',
Tha nis mar charaid blàth gun ghruaim,
Ga m' thàladh suas gu sìth.

4 'S ann shaoil mi gun robh siantan fuar'
A' sguabadh bàrr nan tonn,
Ach ceart mar chiùinich Crìosd an cuan,
Tha suaimhneas mór am chom.

5 Ged 's cianail céum an fhàsaich chruaidh,
Is neòil fo ghruaim 's a' ghleann,
Bho 'n dh' fhiosraich esan bàs is uaigh,
Cha tréig e 'n truaghan fann.

6 Is cinnte leam gu bheil e dlùth,
Le mùirn is furan blàth,
'S feadh nèula soillseach ni e iùl,
Gu cùirt nam flaitheas àrd'!

L.M.

## LAOIDH 181.

1 AIR son do thèarmuinn is do ghràis,
'Bha rè na bliadhna nis a thréig,
'G ar cumail suas 's gach uile chàs,
R' ar n-òran-molaidh éisd, a Dhé.

2 An àm ar laigse is ar bròin,
Bi fhéin ad thaic' 's ad shòlas dhuinn,
'S troimh 'n fhàsach iomrall fosgail ròd;
Air céum na beatha treòraich sinn.

3 Có dhinne 'shiùbhlas troimh 'n ghleann dorch,
Mu 'n teid a' bhliadhna so a sìos?
Agads' tha fios; O biodh do lorg
Na 'taic' 's na 'furtachd dha na 'crìch.

4 Dèan sinne tréidhireach is naomh;
Dhuit fhéin, a ghnàth, O gleidh sinn dlùth;
Bi dhuinn mar neart 's mar chobhair chaoimh,
Is deasaich sinn air son a' chrùin.

5 Mar sin, ad lùchuirt àlainn shuas,
Bheir sinn duit cliù air téudan òir;
'S tu Rìgh nan Rìgh, Ard-Thriath nan sluagh,
D' am buin a mhàin gach cliù is glòir.

C.M.

## LAOIDH 182.

1 'IERUSALEIM, mo dhachaidh àigh,
  Ad ionnsaidh cuin thig mi?
O cuin a chrìochnaichear mo bhròn,
  Is d' aoibhneas cuin a chì?

2 O thìr 'tha taitneach, sòlasach,
  O chala ait nan saoi,
Chan fhaighear bròn am feasd ad chòir,
  No cùram, saoth'r, no caoidh.

3 Chan 'eil innt' sannt no ana-miann,
  No farmad fòs, no strìth;
Chan 'eil innt' acras, tart, no teas,
  Ach taitneasan gun dìth.

4 Do bhallachan is clachan taght',
  Do dhaingneach daoimean geàrrt',
Do gheatachan is neamhnaidean—
  Mo mhiann bhith 'n sud gu h-àrd!

5 'S ro ghrinn a tùir 's a binnein àrd'
  Le deàrrsadh mhóran léug;
Le iasper, crisolit, 's gach clach
  Is taitniche na chéil'.

6 Le fuaim ro chaoin tha 'n abhainn bheò
  A' sruthadh feadh gach sràid,
'S mu 'bruachan glasa air gach taobh,
  Tha craobh na beatha 'fàs.

7 A craobhan toradh bheir gach mìos,
Is fàsaidh iad gach ré;
'S bheir uile shlòigh an domhain mhóir,
Dhuit fhéin an glòir gu léir.

8 'Ierusaleim, mo dhachaidh àigh,
Mo mhiann bhith annad shuas!
O b' fheàrr gun crìochnaicheadh mo bhròn,
'S gum faicinn d' aoibhneas buan!

L.M.

## LAOIDH 183.

1 THA 'n Thighearn' toilichte 'n uair chì
Clann bheag an réidhbheirt is an sìth;
Tha 'n laoidhean-molaidh taitneach dhà,
'N uair sheinnear iad an comh-sheirm gràidh.

2 Leis-san tha gràdh na 's àird' an luach
Na mhaoin is mò a bheir sinn suas;
'S a' chlann tha chòmhnuidh 'n comunn gaoil,
Tha cosmhail ris na h-ainglibh naomh'.

3 An leanabh a tha soitheamh, ciùin,
'Chuir iorghuill 's dreamhuinn tur air chùl,
Le 'm fuath gach gnìomh is facal fiar—
Taitneach tha 'n leanabh sin do Dhia.

4 Deònaich dhuinn maitheanas, a Dhé,
'N ar n-aimhreit thric ri càch a chéil',
'S thoir blasad dhuinn de 'n t-sonas fhìor,
Is cuibhrionn doibhsan 'leanas Crìosd.

S.M.

## LAOIDH 184.

1 CHAIDH thu a suas gu h-àrd,
Gu àros naomh na glòir',
'S mu 'n cuairt do d' chaithir-rìgh, gun tàmh,
Tha fonn nan clàrsach òir.

2 Tha sinne 'n so air chuairt,
'G ar buaireadh anns gach céum;
O cuir an Comhfhurtair a nuas,
'S thoir sinn gu d' shuaimhneas fhéin.

3 Chaidh thu a suas gu h-àrd,
Mar churaidh làidir, tréun;
Ach thriall thu céuman bròin is cràidh,
Gu crùn gu bràth nach tréig.

4 Le h-eagal diadhaidh 's bròn,
'S an ròd so gluaisidh sinn,
Oir treòraichidh e sinn fa-dheòidh,
Chum còmhnuidh leat gach linn.

5 Chaidh thu a suas gu h-àrd,
Ach thig an là gu luath
'S am pill thu rìs le caithream àrd
Uil' àrmailt àigh nam buadh.

6 Le d' Spiorad saor, gu tréun,
O stiùir ar céum gach uair;
'S thoir àite aig do dheas-làimh fhéin,
Trath dh' éireas sinn o 'n uaigh.

C.M. LAOIDH 185.

1 A SPIORAID Naoimh, r' ar n-ùrnaigh éisd,
'S an tigh so O dèan tàmh;
Tùirling le d' fheartan àrd' gu léir,
O Spioraid Dhé, gun dàil.

2 Thig mar an Solus, 's foillsich dhuinn
Ar cor 'tha bochd is truagh,
Is air na céuman treòraich sinn,
'Tha cleachdte aig do shluagh.

3 Thig mar an Teine, 's glan ar crìdh',
Mar lasair ìobairt' naoimh,
A chum, làn-choisrigte do Chrìosd,
Gum bi sinn nis 's a chaoidh.

4 Thig mar an Drùchd le braonaibh tlàth',
'G ar n-ùrachadh le 'bhuaidh;
Is fàsaidh toradh trom is blàth,
Bho 'n fhearann thioram, chruaidh.

5 Mar Chal'man thig, le sgiathan sgaoilt',
Na sgiathan caomhail, sèimh,
'S bidh 'n Eaglais, eadhon anns an t-saogh'l,
Beannaicht' mar tha air nèamh.

6 Thig mar a' Ghaoth, le neart is fuaim,
Air Là-na-Cuingeis mór,
'S gum faic gach fine agus sluagh
Do ghnùis làn gràis is glòir'.

7 A Spioraid Dhé, r' ar n-ùrnaigh éisd ;
'S an t-saoghal chaillt' gabh tàmh ;
Tùirling le d' fheartan àrd' gu léir,
O Spioraid Dhé, gun dàil.

C.M.

## LAOIDH 186.

1 IS sona 'n leanabh 'dh' éisdeas tràth,
Ri teagasg nèamhaidh, fior,
'S le 'm fuath an t-slighe pheacach, chlaon,
Gu h-ifrinn dh' aomas sìos.

2 Ma ghéilleas sinn do 'n Spiorad Naomh
Trath tha sinn maoth is fann,
Bheir esan neart dhuinn 'n uair thig aois,
Chum aoradh dha gach àm.

3 Bidh seirbhis Dhé na sòlas dhuinn,
Ma thòisicheas sinn luath ;
Ach daingnichear na 'n ciont' gu teann
A' chlann a bheir dha fuath.

4 Ni so sinn béusach agus stuam'
'N ar gluasad gach aon là,
Is togaidh e ar n-inntinn suas
Le buaidh air leab' ar bàis.

L.M.

## LAOIDH 187

1 AN Tighearn thig, is clisgidh 'm fonn,
'S na beanntan daingean tréigidh 'm bonn;
'S a' searg' á spéuran àrd na h-oidhch',
Na réultan diùltaidh 'n lèusan soills'.

2 An Tighearn thig; ge tà, chan ann
Mar rinn e roimhe, ìosal, fann,
Na uan chum casgraidh 'dol gu balbh,
An tì 'bha brùite, leòinte, marbh.

3 An Tighearn thig an cruitheachd fuais,
Am filltean teine 's doininn suaint',
Air sgiathan cherub agus gaoith,
Am Breitheamh mór air cloinn nan daoin'.

4 'N e so an tì a bha aon uair
A' siubhal slighe 'n t-saoghail thruaigh,
Fo fhanoid spòrs, 's le ainneart réubt',
An Nàsarach, an tì bha céusd'?

5 Na daoi ni glaodh ri creagan cruaidh',
Ag iarraidh dìon an còs nan cruach;
Ach creideamh, buadhmhor thar na h-uaigh',
Seinnidh gu h-ait, "Fèuch, Rìgh nan Sluagh!"

8.7.8.7.D. LAOIDH 188.

1 THA tobair beò de cheòl am chrìdh',
Measg tuireadh sgìth an t-saoghail,
Co-fhreagairt fàilt' nan laoidhean binn',
Do shaoghal nuadh nach caochail;
Os cionn na gaoir, a' chath', 's na strìth,
A' cho-sheirm shìorruidh cluinnibh,
Toirt sgéil air glòir bhith-bhuain is sìth—
Có 'n tì le fonn nach seinneadh?

2 Toil-ìnntinn 's àgh ged fhalbhadh uam,
Bheir Iosa sògh do m' anam;
Ged dh' iadhadh nèula tiugh mu 'n cuairt,
Dàin anns an oidhche canam;
Tha sìth mo Dhé, mar shruthan sèimh,
Na ìocshlaint shaor, gun ghoinne;
'S e Crìosd is Triath air talamh 's nèamh—
Có 'n tì le fonn nach seinneadh?

3 Tha 'n ceò a' teicheadh as gu luath
A dh' fhàg na spéuran dubhach;
Tha 'n t-slighe fàs na 's réidh' gach uair
'S mo chéum tha aotrom, subhach;
Ged thùirling trioblaid air mo chrìdh',
Mar shiantan trom' nan gleannaibh,
'S le Crìosda mi—is leamsa Crìosd—
Có 'n tì le fonn nach seinneadh?

7., *Ten lines.* LAOIDH 189.

1 EISD 's an iarmailt òran binn—
"Glòir gun chrìch do Rìgh nan Rìgh!
Sìth air thalamh 's tròcair shèimh,
Dia is daoine réidh ri chéil'!"
Dùisgibh suas, a shlòigh gu léir,
'S freagraibh caithream-bhuaidh nan speur;
Togadh talamh 's nèamh an guth—
"Rugadh Iosa Crìosd an diugh!"
Eisd 's an iarmailt òran binn—
"Glòir gun chrìch do Rìgh nan Rìgh!"

2 Crìosd d' an toir na nèamhan cliù;
Crìosd, aon Tighearn mór nan dùl;
Fèuch, aig crìch nan linn e 'teachd,
Gineal òighe 's e, gu beachd;
Fèuch, an diadhachd anns an fheòil,
Sgàil na daonnachd air a ghlòir;
Ghabh e tlachd an comunn dhaoin',
Iosa, ar Immanuel caomh!
Eisd 's an iarmailt òran binn—
"Glòir gun chrìch do Rìgh nan Rìgh!"

3 Fàilt' do Phrionns' na Sìth o 'n àird!
Fàilt' do sholus Grian an Aigh!
Bheir e beatha do gach aon,
Slàint' fo 'sgéith do chloinn nan daoin':

Chuir e uaith a ghlòir le gràdh,
Chum ar dìon o chumhachd bàis;
Togar leis-san daoine suas,
'S ni e iad na 'n gineal nuadh.
Eisd 's an iarmailt òran binn—
"Glòir gun chrìch do Rìgh nan Rìgh!"

10.10.10.10. LAOIDH 190.

1 FAN maille rium! tha 'm feasgar 'ciaradh trom,
Is sgàil na h-oidhch': a Dhé, fan thusa leam!
'N uair thig an éis, 's a thréigeas càirdean dlùth,
O thì bheir neart do 'n lag, fan maille rium!

2 Tha beatha 'triall 's mo là a' tigh'nn gu crìch;
Tha maise 's glòir na talmhainn 'dol a dhìth;
Tha caochladh mór ri fhaicinn air gach dùil:
O thusa chaoidh nach tréig, fan maille rium!

3 Chan e mo mhiann thu thriall air falbh gun dàil
Mar neach air chuairt, ach thu bhith 'gabhail tàimh
Am chuideachd fhéin, a Dhé, le càirdeas dlùth,
A chaoidh nan cian nach tréig; fan maille rium!

4 Na tig mar Rìgh, le uamhas, thugam fhéin,
Ach caoimhneil, tlàth, le slàinte fo do sgéith;
Làn iochd is truais ri sluagh tha 'cur riut cùl;
Mar charaid caomh nan truagh, fan maille rium!

5 'N uair bha mi òg rinn thusa còmhnadh leam;
Ged b'olc mo dhòigh, 's mi 'triall gu bròn am dheann,
Cha d' thréig thu mi ged nach bu mhiann leam thu;
Gu ceann mo réis, O Dhé, fan maille rium!

6 Gach uair de 'n là thoir dhomh do làithreachd thréun;
Ciod ach do ghràs bheir buaidh air Sàtan fhéin?
Có ach thu fhéin bhios dhòmhsa mar rèul-iùil?
Gach oidhch' is là, O Dhé, fan maille rium!

7 'N uair tha thu dlùth chan eagal leam aon nàmh;
Tha m' inntinn stòld' 's tha uilc is deòir na 'n tàmh,
Bho 'n thug thu buaidh air bàs is uaigh le cliù,
'N uair sheas thu 'n àit' do shluaigh; fan maille rium!

8 Cum suas do chrann gach àm am shealladh fhéin;
Le d' sholus àigh stiùir mi do ghnàth 's gach céum;
Tha 'n sgàil a' triall, 's tha mhadainn shìorruidh dlùth:
Trath bhios mi 'n so, O Dhé, fan maille rium!

C.M.D.

## LAOIDH 191.

1 AIR oidhche àlainn thùirling e,
An t-òran glòrmhor àigh,
Bho ainglean àrd' a' dlùthachadh
Le 'n clàraibh-ciùil mu 'n mhàgh;
"Mór-ghlòir do Dhia, air thalamh sìth,
'S deagh-ghean do dhaoin' gach linn,"
Gu tosdach dh' éisd an cruinne-cé
Ri ainglean Dhé a' seinn.

2 Fèuch iad a' tèarnadh troimh na neòil,
Air sgiathan caomh na sìth;
Chum àrmailt nèimh gun sgur ri ceòl,
Os cionn an t-saoghail sgìth;
Tha iad a' cromadh dlùth le bàigh,
Thar tìr a' bhròin 's na teinn;
Is thairis air a' bhuaireas àrd,
Tha ainglean Dhé a' seinn.

3 Dà mhìle bliadhna ruith an cuairt
Fo cho-sheirm bhinn nan laoidh,
Gidheadh le éu-ceart agus fuath
Tha 'n saoghal air a chlaoidh;
Tha daoin' a' cath an aghaidh dhaoin',
'S le naimhdeas air an roinn;
Chan éisd iad ris an òran ghaoil
'Tha ainglean Dhé a' seinn.

4 O sibhs' tha dol, le céuman fann,
Fo uallach trom a' bhròin,
Air rathad dorcha, doirbh, troimh 'n ghleann,
'S a fhuair gu tric ur leòn,
Biobh ait, tha 'n t-àm a' tarraing dlùth
A dh' fhuasglas sibh o phéin;
O éisdibh, 'n uair a tha sibh sgìth,
Ri ainglean Dhé a' seinn.

5 Fèuch là an aoibhnis dlùth do làimh,
Mu 'n d' rinn na fàidhean sgèul!
Tha bliadhn' na saorsa cinnteach dhuinn,
Mar 'ghealladh le am bèul;

Bheir nèamh is talamh nuadh an géill
Do Rìgh na sìth r' a linn,
Is éiridh fonn o 'n chruinne-ché,
Mar ainglean Dhé a' seinn.

6.5.6.5. LAOIDH 192.

1 IOSA àrd 's na nèamhan,
Crom do chluas r' ar glaodh;
'S 'n uair a ni sinn slèuchdadh,
Eisd ar guth gu caomh.

2 Ged tha thu cho naomha,
Ard-Righ mór nan dùl,
Cromaidh tu g' ar n-éisdeachd
'Cur an céill do chliù.

3 'S leanaban beaga, faoin, sinn,
Ullamh gu dol ceàrr;
Shlàn'gheir, gleidh is stiùir sinn
Chum na tìr' is fheàrr.

4 Cum sinn o gach éu-ceart,
Stiùir ar céum gach là;
Glan sinn o gach peacadh;
Lìon ar crìdh' le d' ghràdh.

5 'N sin 'n uair ghairmeas Crìosd sinn
Suas gu Tìr an Aigh,
Freagramaid gu h-aoibhneach—
"Thig, a Shlàn'gheir ghràidh!"

S.M.

## LAOIDH 193.

BU ghrinn a luaisg am bàrr,
An Cànaan àillidh, uain';
'N uair ghluais gu h-ait, air madainn àigh,
A' chuideachd chum na buan'.

2 Do Dhia a' mhaithis chaoimh
Togaidh iad cliù mar 's còir,
Is ìocaidh iad, na theampull naomh,
A' chuid is fheàrr de 'n stòr.

So 'n t-òrdugh 'labhair Maois,
Oglach Iehóbha mhóir,
"Do Dhia a' chiad chuid measar naomh,
'S gheabh mac an duine 'n còrr."

4 Ar cuid, air tùs, ad làth'r,
Iocamaid mar an céudn';
Is bitheamaid gu crìch ar là,
'N ar cloinn ro chaomh dhuit fhéin.

5 Ar n-òige gabh, 's ar tréin',
Ar beatha, is gach buaidh;
Bi leinn gu moch aig éirigh gréin',
'S aig feasgar crìoch ar cuairt.

6 Le gliocas biodh ar fàs,
Mar theid ar làithean seach;
'S ad Eaglais molaidh sinn thu 'n tràths',
'S le d' naoimh gu h-àrd ad theach.

7.7.6.
*(With Refrain.)*

## LAOIDH 194.

1 AIR thalamh fuilgear bròn is cràdh,
'S bho chéile sgarar sinn gun dàil;
Air nèamh cha dealaich ni 's mò.

O bidh e cho aoibhinn !
Aoibhinn, aoibhinn, aoibhinn !
O bidh e cho aoibhinn !
Gu h-àrd 's a' chomunn nach sgaoil ni 's mò.

2 Gach aon a ghràdhaich Crìosd a bhos,
Air nèamh aig uair am bàis gheabh fois,
Is seinnidh le naoimh an Glòir.

3 Bithidh clann bheag an sin an sìth,
A dh' iarr le h-ùrnaigh slàint' troimh Chrìosd,
Bho 'n h-uile Sgoil Shàbaid chaoimh.

4 Gur aoibhinn, aoibhinn, a bhios sinn,
Gnùis an t-Slàn'gheir 'n uair a chì,
Gu h-àrd air cathair a ghlòir'.

5 Ar luath-ghair ait gu h-àrd theid suas,
A' seinn gu sìorruidh cliù is buaidh,
Do Chrìosda, Triath nan Slògh.

7.7.7.7. LAOIDH 195.

1 TRIC fo bhròn, 's an àmhghar géur,
Gluais, a Chrìosdaidh, 's greas do chéum;
Cuir an cath gu dian gach lò,
'S gheabh thu neart o 'n aran bheò.

2 Gluais, a shaighdeir Chrìosd, gun sgàth
Thun na strìth, 's na strìochd do nàmh;
Misneach glac, is lean an ruaig;
'S cianail a tha 'n cath 's e buan.

3 Ortsa na biodh sgàth, 's na géill;
Faiche 'n àir gu bràth na tréig;
'N tréigeadh tu an uair an fhéum',
Ceannard 'tha cho gaisgeil, tréun?

4 Misneach làidir biodh ad chrìdh',
Tha thu 'giùlan airm do Rìgh;
Ged a bhios an còmhrag buan,
Chaoidh na fannaich 's gheibh thu buaidh.

5 Air do shùil na faicear sgleò;
Tiormaichear gach dèur fa-dheòidh;
Fèuch nach meataich thu 's an strìth,
'S mór do neart ma 's mór do dhìth.

6 Thun a' chath le farum gluais,
'S air do nàimhdean gheabh thu buaidh,
Ged a bhiodh iad lìonmhor, treun;
Shaighdeir Chrìosdaidh, greas do chéum!

7.7.7.7. LAOIDH 196.

1 'SAIT an sgèul tha 'n diugh r'a luaidh, Halleluiah!
Dh' éirich Iosa Crìosd le buaidh, Halleluiah!
Dh' fhuiling esan air a' chrann, Halleluiah!
'S choisinn slàinte shìor d' a chlann; Halleluiah!

2 Laoidhean-molaidh bheir sinn dà, Halleluiah!
Rìgh nan Rìgh a thà 's a bhà, Halleluiah!
Fhuair e bàs is laigh 's an uaigh, Halleluiah!
Shaoradh pheacach dìblidh, truagh; Halleluiah!

3 Ach b' e 'àmhgharan 's a bhròn Halleluiah!
Choisinn duinn an t-saorsa mhór; Halleluiah!
Tha e nis na 'Rìgh air nèamh Halleluiah!
Measg nan ainglean 's àillidh sgèimh; Halleluiah!

4 Seinneamaid do Dhia nan Gràs, Halleluiah!
Cliù buan-mhaireann mar a ghràdh; Halleluiah!
Moladh còisir ainglean shuas Halleluiah!
Trianaid bheannaichte nam buadh. Halleluiah!

C.M. LAOIDH 197.

1 O SIBHSE 'tha le uallach trom
An uilc 's an eagail leòint',
Thigibh am ionnsaidh-sa is gheabh
Ur n-anma fois is treòir.

2 Le cridhe ùmhal, togarach,
Mo chuing-sa togaibh oirbh ;
Do m' cheannsal géillibh, is do m' reachd ;
Gu beachd, chan 'eil e doirbh.

3 Oir caomh tha mise agus sèimh,
'S cha dèan mo chuing ur cràdh ;
Foghlumaibh uam, 's ur n-anma sgìth
Fois shìorruidh gheabh is àgh.

4 Mar so deir guth an t-Slàn'gheir chaoimh,
A dh' fhuiling ann ar riochd,
'S air crann a chéusaidh 'chuir an céill
Ro mhèud a ghraidh is 'iochd.

5 Tha mise teachd ad ionnsaidh-sa,
A charaid clann nan daoin',
Le m' éu-ceartan tha lìonmhor, trom,
O glan iad uam gu caoin.

8.6.8.6.D. LAOIDH 198.

1 O DEANSA, Dhe, de neòil mo phéin,
Luath charbadan nan spéur,
A thogas mi gu teach mo Rìgh
Thar iarmailt ghorm nan réul.
Thar àrmailtean àrd-aingle tréun,
Seach còisir bhinn a' chiùil,
Gu soillse glan do làithreachd fhéin,
A dh' fhaotainn sàth mo rùin.

2 Dèan carbadan de neòil mo phéin,
A ghiùlan m' anma suas
Bho dhuslach maoin an t-saoghail fhaoin,
Bho nithe dìblidh, truagh,
Bho 'n fhéinealachd a tha ga m' chlaoidh,
Bho fhaoineis bhaoth gun stà,
Gu lànachd sìth gu bràth nach traoigh,
Is àirde shìorruidh gràidh.

3 Dean carbadan de neòil mo phéin,
'S an ruith mo chrìdh' gach là
A chòmhnadh neach air bith fo 'n ghréin,
Le caoimhneas bàigheil, tlàth,
An cridhe brist' a tha fo bhròn
A cheangal suas gu sèimh,
'S a dhòrtadh air gach cneadh is leòn,
Saor-ìocshlaint ghràsmhor nèimh.

4 Na 'n carbad dhuit O dèan mo neòil,
Is tuigidh mi, gu luath,
Gur taisbean glòir' a th' anns a' cheò,
Ag iadhadh orm mu 'n cuairt;
Bheir sgàilean ciar' an fhàsaich liath'
Binn-òràn ait o m' bhèul,
Oir fàilticheam do theachd, mo Rìgh,
'S gach nèul a thig am spéur.

C.M.

## LAOIDH 199.

1 FO dhìmeas is fo tharcuis dhaoin',
Fèuch fear an àmhghair thruaigh!
Is bròn a' leantainn ris gun chlos,
An taobh a bhos de 'n uaigh.

2 Ach cha b' e fhéin ach sinne thoill
Gach cràdh a rinn a leòn;
Oir neo-chiontach sheas e 'n ar riochd,
'S gu h-iochdmhor ghabh ar bròn.

3 Gidheadh, mar dhroch dhuin' mheasadh e,
'S mar fhogarach o ghràs,
Trath dhòirt e fhuil air son an t-sluaigh,
Fo osnaidh chruaidh a' bhàis.

4 Le 'naomh-fhuil nigh e dhinn gu glan
Ar truailleachd is ar lochd;
Leighis a chréuchdan, 's shaor a bhàs,
Gu bràth, ar n-anam bochd.

5 Chaidh daoine dall is ceannairceach
Air seachran truagh mar thréud,
Ach ghiùlain Crìosd ar n-easaontas,
Is dhìol ar n-uile bhéud.

8.7.8.7. LAOIDH 200

1 'IOSA, 'Bhuachaill chaoimh, dean m' éisdeachd ;
Seall le gràdh air d' uan beag fhéin ;
Rè na h-oidhche bi ad thèarmunn,
'S dèan mo dhìon gu éirigh grein'.

2 Rè an là rinn thu mo stiùradh ;
Dhuitse buinidh cliù gu bràth ;
Fhuair mi aodach 's biadh fo d' chùram,
M' ùrnaigh-fheasgair éisd le bàigh.

3 M' uile pheacadh math gu gràsmhor ;
Gleidh mo chàirdean 's mo luchd-dàimh ;
Aig mo chrìch thoir mi gu sàbhailt,
Leat an àird gu d' àite-tàimh.

C.M. LAOIDH 201.

1 MO Dhia is m' Athair uile chaomh,
'S tu rinn an t-iùl dhomh riamh ;
Do ghràdh is d' iochd sìor chuimhnicheam,
Le moladh àrd, a Dhia.

2 Do làmh ro fhaoilidh chum mi suas,
'S mi 'n crochadh ris a' chìch ;
'S mu 'm b' urrainn domh aon ùrnaigh dhealbh,
Chum thusa mi gun dìth.

3 Gach bliadhn' bha làn de thìodhlacan,
A d' ionmhais shìorruidh fhéin;
Ach 's ann an dìomhain dhèanainn strìth
Ri 'n innseadh dhuit, a Dhé.

4 Gidheadh bheir e dhomh sòlas mór,
An cuimhneachadh gach àm,
Oir dleasaidh tìodhlacan do ghràis
An cliù is àird' a th' ann.

5 Seadh, molaidh mi thu, Dhia nan Gràs,
Air son do mhaithis chaoin,
Gun d' fhuair mi eòlas air do thoil
'S do ghlòir, ad fhacal naomh.

6 Trath dh' fhàilnicheas an corp so, Dhé,
'S a bhuadhan fann gu léir,
Gu h-iomlan coimhlion d' obair ghràis,
Is tog mì 'n àird leat fhéin.

7 An sin le m' uile bhuaidh le chéil',
Cuiridh mi 'n céill gu h-àrd,
Le àrmailtean nan nèamh gu léir,
Ro mhèud do chaoimhneis ghràidh.

C.M.

## LAOIDH 202.

1 A CHRIOSD, a stéidh mo dhòchais bhuain,
Mo thobar buadhach, mór,
Gum faighear annads' mi gach uair,
'S gun cumainn suas do ghlòir.

2 Do ghràdhsa lasadh ann am chrìdh';
Cum dìreach mi ri d' reachd;
Do mholadh dèanam le àrd-strìth;
Tog m' inntinn riut le tlachd.

3 An uair 'thig dubhar air mo spéur,
'S a shéideas doinionn chruaidh,
Thoir sùil gu caomh orm ann am fhéum,
'S as m' éiginn tog mi suas.

4 'N uair dh' éireas caithream àrd do chliù,
'S na cùirtean fial' gu h-àrd,
Gléus m' aigne-sa a sheinn duit ciùil,
Le dùrachd lasrach gràidh.

5 Do chliù 'bhith falbh air sgiathan òir
An t-Soisgeil, 's e mo rùn,
A' sgapadh dorchadais le 'ghlòir,
Is eòlais feadh gach dùthch'.

6 O thobair iomlain iochd is gràis,
Bho d' lànachd dìol na 's leòir;
'S an uair a strìochdas mi do 'n bhàs
Ad sgàthsa maiream beò.

C.M. LAOIDH 203.

1 FEUCH, dh' èirich solus air na slòigh
Bha chòmhnuidh 'n duibhre bàis;
Is air an t-sluagh a bha fo sgàil,
Nis dhealraich Grian nan gràs.

2 Ad ionnsaidh-sa, a Ghrian an àigh,
Le fàilte thig gach sluagh,
'S iad aoibhinn mar luchd-buan' o'n fhaich',
'S am foghar taisgte suas.

3 Oir thog thu dhinn ar n-uallach goirt,
Is mhill ar n-uile nàmh;
Le d' ghàirdean tréun ghrad thilg thu sìos
An t-iomlan chum an làir.

4 Mar laoch a' ruith feadh fala 's àir,
Tha Slànaighear nam buadh;
Mar chéumaibh dealanaich nan spéur,
Bheir thu fo ghéill gach sluagh.

5 Fèuch, dhuinne rugadh Mac an àigh;
Fhuair sinne Slàn'ghear tréun;
Gach tréubh air thalamh géillidh dha,
'S na h-aingle àrd' gu léir.

6 Prionnsa na Sìochaint canar ris,
'S e 'n tì tha glic is tréun;
Le ceartas riaghlaidh e gach sluagh,
Bho 'chathair shuas air nèamh.

8.8.8. LAOIDH 204.

1 LA na feirge! là an àmhghair!
Mar chaidh aithris leis na fàidhean;
Nèamh is talamh 'dol na 'n smàlaibh.

2 'S ann a bhìos ar crìdh' 'g ar tréigsinn
'N àm do'n Bhritheamh teachd le nèulaibh,
'S bheir e binn d' am féumar géilleadh.

3 Séididh 'n trompaid sanas éitidh,
Cluinnidh na tha marbh gu léir e,
'S cruinnichear gu Mòd Mhic Dhé sinn.

4 Clisgidh 'm Bàs, 's an cruinne gluaisidh,
'N uair a dhùisgear as an uaigh sinn,
'Dhol a sheasamh Mòd an uamhais.

5 Feuch an Leabhar beachdail, sgrìobhte,
Anns a bheil gach nì air ìnnseadh,
'S as am faigh gach neach a dhìoladh.

6 Air do 'n Bhritheamh dol na 'chathair,
Thig gach dìomhaireachd á falach,
'S éucoir cha téid as gun pheanas.

7 Och mo thruaigh ! is mi chion treòire,
Có nì tagar air son fòir dhomh,
'S éubh nam fìrean fhéin ri tròcair ?

8 Rìgh a' chumhachd is na mòrachd,
'Thug gu gràsmhor slàinte mhór dhuinn,
Dèan, le h-iochd, 's an là sin còmhnadh.

9 Iosa, bhrìgh gur e mo shaoradh
'Chuir thu ghabhail cruth chlann-daoine,
O na fàg mi ann an daor-chàs.

10 Lag is claoidhte, rinn thu m' iarraidh ;
Cheannaich mi air crann na h-iargain ;
Am bhi gràs cho mór an diamhain ?

11 Bhritheimh cheirt ! o pheacadh 's truailleachd,
Deònaich ionnlad agus fuasgladh,
Mu 'n tig latha feirg is uamhais.

12 Ciontach, tha mi caoidh gu dìblidh ;
Aidicheam mo lochdan lìonmhor ;
Furtaich orm, a Dhia, 's na dìt mi.

13 Do 'n mhnaoi pheacaich thug thu slàinte,
Is do 'n ghaduich àit' am Pàrras,
'S thug thu dhòmhsa dòchas teàrnaidh.

14 'S fann, neo-airidh, m' acain 's m' iarrtas,
Ach, a Dhé nan gràsan fialaidh,
Teasairg mi o dhìteadh sìorruidh.

15 Thoir le d' chaoirich chaomh dhomh àite ;
'Measg nan gobhar O na fàg mi ;
Ach gu d' dheas-làimh tog an àird mi.

16 'N uair a bhios na daoi ga 'n léireadh,
'S air am fuadachadh gu léir-sgrios,
'Measg do naoimh O tionail fhéin mi.

17 Anns an dus gu dìblidh sléuchdam,
Faic mo chridhe truagh fo dhéuchainn,
'S dean mo dhìon an uair na h-éiginn.

18 Là nan déur, O là an tùrsaidh!
As na h-uaighean sluagh a' brùchdadh,
'Dèanamh deas air son na Cùirte.

19 Dhia, ad thròcair thoir dhoibh teàrnadh;
Iosa chaoimh, a Thriath ro ghràsmhoir,
Thoir gu d' shuaimhneas buan gu h-àrd iad!

9.7.9.7.9.9. LAOIDH 205.

1 COIG-FICHEAD ach aon de chaoirich 's de dh'uain,
Bha tèaraint am fasgadh a' chrò;
Ach bha h-aon a mach air na beanntan fuar',
Fad as o na geatachan òir;
Air falbh air na sléibhtean fàsail, garbh,
Bho chùram a' Bhuachaille chaoimh air falbh.

2 "A Thighearn, cha d' fhalbh ach aon de'n chéud;
Nach suarach na tha ga d' dhìth?"
Ach fhreagair am Buachaille, "Theich o m' thréud
An t-aon so air seachran sgìth;
Tha 'n rathad duilich 's na tuiltean bras,
Ach siridh mi i air na beanntan cas."

3 Cha robh fios aig a' mhuinntir shaorta riamh
Cho àrd 's a bha tuil nan allt;
No air oillt na h-oidhche troimh 'n deach' an Triath,
Mu 'n d' fhuair e a' chaora bha caillt'.
Chual e a glaodh air na sléibhtean fàs—
Tinn, air toirt thairis, is dlùth do 'n bhàs.

4 "A Thighearn, cia as do 'n fhuil air an raon,
Gach taobh a dh' imich do chas?"
"Air son aon a bh' air seachran thuit gach braon,
Mu 'n d' fhuair mi a tilleadh air ais,"
"C' uim' tha do làmhan, a Thighearn, cho réubt'?"
"Chaidh an lot gu tric leis an droighionn ghéur."

5 Ach dhùisg mac-talla nan sléibhtean mór',
Is fhreagair gach creag is allt
Glaodh aoibhnis a ràinig na geatachan òir—
"Thug mi dhachaidh a' chaora chaillt'!"
'S cho-fhreagair na h-aingle ri caithream na buaidh',
"Biobh ait, oir fhuaradh am fògrach truagh!"

C.M. LAOIDH 206.

1 O DHAOINE, dùisgibh suas gu seinn
An òrain nèamhaidh, nuaidh;
Le ainglibh fàiltichibh an là
'S an d' rugadh Righ nan Sluagh.

2 Am binn-cheòl thòisich shuas air tùs,
Measg àrmailtean nan nèamh;
'S air feadh gach àit' 's an ionad ud,
Chaidh 'm fuaim le clàrsaich naoimh;

3 Bha 'n òran is an aoibhneas nuadh
Do dh' ainglibh glòrmhor Dhé,

'S ruith e gun tàmh air feadh gach dùil
'Bha 'g àiteachadh nan nèamh;

4 A nuas troimh lùchuirtean nan spéur
Thàinig an sgéul gu grad;
'S le h-aoibhneas ruith na h-aingle nuas
Gu daoine leis gun stad.

5 Cluinn iolach àrmailtean nan neamh!
Is e so brìgh an dàin—
"Gach glòir do Dhia air feadh gach linn,
Is sìth do chlann nan daoin."

6 Co-fhreagramaid le aoibhneas àrd—
"Gach glòir do Dhia nan Gràs;
Sìth is deagh thoil a nis do dhaoin',
Oir rugadh Crìosd gu bàs."

7 A Phrionns' na Beatha, mìle fàilt'!
Mo Shlàn'ghear o gach truaigh!
Ged fhàilnich uainn gach nì 's gach dùil,
Gheabh thusa cliù bith-bhuan.

C.M. LAOIDH 207.

1 BIOBH tosdach, uile chlann nan daoin',
Trath ghlaodhas gliocas Dé;
A bhriathran thugar leibh fainear,
'S d' a earail thugaibh géill.

2 Bu mhise annsachd Dhé o thùs,
Mu'n robh na nèamhan ann;
'S mu 'n d' fhuair an domhan mór a bhith,
Bha mise feadh gach àm.

3 Trath chroch e 'n talamh cothromaicht',
Gun taic ris o aon taobh,
Dhearc mi le sòlas mór an sin,
Air ionad-còmhnuidh dhaoin'.

4 Dhealbh smaoin mo chrìdh', o shìorruidheachd,
Làn tèarmunn doibh o 'n bhàs;
Neo-chaochlaideach, o sin gu so,
Tha m' iochd dhoibh is mo ghràdh.

5 Ri m' theagasg éisdibh, uime sin,
Is gheabh sibh beatha uaith;
Is sona 'n tì bheir géill do m' lagh,
'S bidh 'n tì nach tabhair truagh.

6 Is mise nì gu nèamh an t-iùl,
'S an slighe réidh do m' shluagh;
Tha beatha 's càirdeas aig gach neach
A leanas mi gach uair.

7 Ach 's nàimhdean mór d' an anam fhéin;
Na dhiùltas géill do m' reachd;
'S na bheir sìor-fhuath do m' theagasg naomh,
Chum ifrinn théid, gu beachd.

C.M. LAOIDH 208.

1 O SIBHS' air fad le 'n àill bhith glic,
Biobh tric an tigh a' bhròin;
Oir, luath no mall, tha sinn gu léir
Ri fulang péin is leòin.

2 Is fheàrr gu mór bhith gabhail tlachd
An conaltradh nan naomh
Na 'n crìdh' a lot le sòlas baoth
An cuideachd dhaoine daoi.

3 Ma 's e 's gum bi an cridhe naomh,
Taisbeanar e 's a' ghnìomh;
Bidh naomh-reachd Dhé na riagh'lt gach là
'S na chomhfhurtachd do'n chrìdh'.

4 Is théid a' mhuinntir so gu tric
Gu bothan bochd a' bhròin;
Ach leis an dream air bheagan céill,
Is aoibhinn talla 'cheòil.

5 Is diombuan aighear dhaoine daoi,
'S is dlùth dhoibh àmhghar truagh;
Mar bhaoisge fuaimneach droighinn fhaoin,
Ghrad thuiteas sìos na 'luath.

C.M.

## LAOIDH 209.

1 AR gràdh biodh dhuitse, Thriath nam buadh,
Air feadh gach àil is linn;
An dìochuimhnich sinn Triath na slàint',
'Rinn oighre glòire dhinn?

2 Ar Tighearna, ged 's àrd an glòir,
Os cionn gach dùil a th' ann,
Cha dìochuimhnich e mhuinntir ud
A shaor e air a' chrann.

3 Fhuair e an sin an t-aoibhneas àrd
'Chaidh ghealltainn dà le Dia,
'N uair dh' éirich e o'n uaigh a suas,
Gu 'dheas-laimh feadh gach ial.

4 A ghlòir cha chuir àrd-aingle 'n céill,
Oir tha i 'dol thar luaidh;
Gidheadh is e 'phrìomh shòlas shuas,
Peacaich a thoirt o thruaigh.

5 Air son so rinn e tàmh a bhos,
Is bhàsaich e gu caomh;
Air son so thug e buaidh air bàs,
Is tagraidh nis air nèamh.

6 O naoimh a tha 's gach àit' fo 'n spéur,
Sìor mholaibh e gach lò;
Seinnibh hosanna ait do 'n tì
A rinn le bhàs sibh beò.

C.M.

## LAOIDH 210.

1 'NUAIR chlaonas cuid o 'n t-slighe naomh
'Tha stiùradh dh' ionnsaidh Glòir',
Thar leam gun cluinn mi Ios' ag ràdh,
" An tréig thu mise fòs ? "

2 A Thighearna, le m' chridhe rag,
Mur deònaich thusa fòir,
'S éiginn do m' chois cùl-sleamhnachadh,
'S bhith cosmhail riù fa-dheòidh.

3 Gidheadh 's ann agad fhéin tha neart
Gu m' shàbhaladh le d' ghràs ;
Cia 'n t-àit' a thionndaidhinnse uait,
Ach dh' ionnsaidh doimhneachd bàis ?

4 Tha fios agam gur tù an Crìosd,
An tì a bha ri teachd
A dhaingneach' beatha shìor do d' shluagh,
Le d' ghealladh is le d' reachd.

5 Cha b' urrainn créutair cruthaichte
Fuasgladh thoirt domh o 'n bhàs,
'S chan 'eil mo dhùil ri slàint' a chaoidh,
Ach ann am mèud do ghràis.

6 Bha trioblaid orm trath thuirt thu rium,
" An tréig thu mise fòs ? "
A Thighearna, tre chòmhnadh gràis,
Chan fhàg mi thu ni 's mò.

C.M.

## LAOIDH 211.

1 CIA lìonmhor gealladh 'thug ar Triath
Do phobull caomh a ghràidh;
Deir e—'s gu cìnnteach tha e fìor—
"Chan fhàg mi thu gu bràth."

2 Ged robh ar trioblaid mór 's an t-saogh'l,
'S ar nàimh ged fhèuch r' ar cràdh,
Deir e—'s coimhlìonaidh e gun cheist—
"Chan fhàg mi thu gu bràth."

3 Ar càirdean caomh ged àicheadh sinn
Gun aobhar no cion-fàth,
Deir e—'s nach d' thubhairt e gu leòir?—
"Chan fhàg mi thu gu bràth."

4 Ar nàimhdean fuileachdach is tréun,
Ged chathaich ruinn a ghnàth,
Deir e—is biodh ar n-earbsa ann—
"Chan fhàg mi thu gu bràth."

5 Ifrinn is bàs ged fhèuch le chéil',
Ar dealachadh o 'ghràdh,
Làn dearbhaidh sìorruidheachd gu fìor,
Nach fàg e sinn gu bràth.

11.11.11.11. LAOIDH 212.

1 O SHIOIN, 's tu sàraicht' le bàth-thonnan mór',
'S gun duin' ann le gàirdean tha làidir gu fòir;
An cuan ag àrd-bhèuchdaich gun lèus air an oidhch',
Do mhisneach air géilleadh 's do neart uile claoidht'.

2 Glas-chìrein gach sùmainn tha 'g éirigh na 'smùid,
Ach 's abalt' am maraich' tha ghnàth aig an stiùir;
Fo bhòid chuir e 'chumhachd, a ghealladh, 's a chrìdh',
Gun cuir e fa-dheòidh thu gu sàbhailt air tìr.

3 "Cha leig mi thu 'n dìochuimhn'; cha urrainn domh 'chaoidh,
Na tuiltean chaidh tharam ad àit 'chur á m' chuimhn';
Na slocan so 'm dheàrnan, is léir dhomh gach là,
Tha fèuchainn na dh' fhuiling mi chean' air do sgàth.

4 "Ad chliabh chan 'eil acain nach 'eil ga mo leòn,
Oir dàimh dhuit tha agam trìd fal' agus feòl';
Do cheann tha co-fhreagairt do d' àmhghair gu léir,
Ach dìomhain chan 'eil iad, no aon diùbh gun fhéum."

5 O 's tèarainte sinne, Fhir-shaoraidh, fo d' dhìon,
Fo d' ghliocas gun mhearachd, fo d' chumhachd gun chrìch;
Is gràsmhor do smachd oirnn an tìr so nam beò,
Chum dealrach gun seas sinn ad ìomhaigh fa-dheòidh.

6 Tha 'm meata 's an truaghan gach uair ann ad smaoin ;
An t-acrach 's an dìlleachdan éisdidh tu 'n glaodh ;
Do ghlòir anns gach trioblaid bidh àrdaichte leinn,
'S mar 's mò ni sinn fhulang is àird' ni sinn seinn.

C.M.

## LAOIDH 213.

1 A SHLAN'GHEIR chaoimh, O Uain gun lochd,
Cia milis d' ainm ro ghrinn ;
An ceòl is àird' cha choimeas da,
'S tha 'fhuaim ro thaitneach leinn.

2 O cluinneamaid gu bràth do ghuth ;
An tròcair labhair ruinn ;
Is annad fhéin bidh sinne ait,
Oir 's tu is sagairt dhuinn.

3 'S e Iosa 'mhain is brìgh d' ar dàn,
Gach là gu ruig an uaigh ;
'S d' a ainm ro ghlòrmhor seinnidh sinn
Gu h-àrd le Dia nan Sluagh.

4 'N uair bhios sinn shuas gu h-àrd an Glòir,
Le pobull taghte Dhé,
Le fonn is mìlse seinnidh sinn
Do dh' Iosa feadh gach ré.

7.6.7.6.D. LAOIDH 214.

1 'S A' mhadainn rach gu tràthail,
  Is rach aig àird' an t-soills
Rach 'n uair bhios crìoch an là ann,
  'S rach fòs am marbh na h-oidhch';
Thoir leat glan-chogais shìochail,
  Gach iom'gain-crìdh' cuir uait,
Is d' ùrnaigh 'n sin os ìosal,
  An làthair Chrìosd, cuir suas.

2 Cuimhnich gach aon 'tha 'n gràdh dhuit,
  'S gach aon d' a bheil do ghràdh;
Guidh math do 'n dream tha 'm fuath dhuit,
  Luchd-fuath' dhuit ann ma tha;
An sin, le dànachd naomha,
  Dhuit fhéin gach beannachd iarr,
Is ann an ainm d' Fhir-shaoraidh,
  Do ghuidhe dèan ri Dia.

3 No ma tha ùrnaigh 'n uaigneas
  Air àicheadh dhuit car tràth,
Ad chrìdh' ma thig naomh-smuaintean,
  Am feadh tha daoin' a làth'r,
An t-iarrtas sàmhach, dìomhair,
  A théid o d' chrìdh' an àird,
Gheabh fhreagradh caomh o 'n tì sin,
  Gu d' dhìon a dh' fhuiling bàs.

8.7.8.7.D.
*(With Refrain.)*

## LAOIDH 215.

1 O NA rinn Iosa air mo sgàth!
Fèuch, dh' fhàg e fearann Chànaain,
Is dh' fhuiling air a' chrann am bàs,
Gu mise thoirt gu Cànaan.
Tha coron òir am beachd mo shùl,
'S an fhearann ùr ud, Cànaan,
Is pailm nam buadh, is luadhmhor cliù—
Nis siùbhlamaid gu Cànaan!

Cànaan, O Cànaan,
Am fearann glòrmhor, Cànaan!
'S e Cànaan fhéin an rogha tìr'!
Nis siùbhlamaid gu Cànaan!

2 'N uair dhùineam ris a' chomunn àigh,
Tha tàmh am fearann Chànaain,
Ard-sheinneam cliù Fir-saoraidh ghràidh,
Le 'naoimh gu bràth an Cànaan;
Tha Iosa fhéin an sin a ghnàth,
Na chathair àird an Cànaan,
A' cuireadh dhachaidh clann a ghràis
Gu tàmh leis ann an Cànaan.

3 A pheacaich, pill is thig gun dàil,
Tha Slànaighear an Cànaan.
Le 'ainglean soillseach 'thoirt duit fàilt',
Gu lànachd àigh an Cànaan;

O thig a chum nan sruithean tlàth'
Tha 'ruith gun tàmh an Cànaan;
Tha deàrrsadh glòire buan, gu bràth,
Mu 'chathair àird an Cànaan.

8.7.8.7.4.7. LAOIDH 216.

1 STIUIR mi, O Iehóbha ghlòrmhoir,
Coigreach anns an fhàsach chruaidh;
Tha mi lag, O dèan mo chòmhnadh;
Biodh do làmh ga m' chumail suas;
Arain nèamhaidh,
Beathaich mi rè fad mo chuairt.

2 Fosgail dhomh an tobar buadhmhor,
Sruth na slàinte, farsaing, fial;
Biodh an carragh neòil is teine
Dèanamh stiùraidh dhomh gach ial;
Shlàn'gheir neartmhoir,
Bi ad dhaingneach dhomh 's ad sgiath.

3 'N uair a ruigeas mi an abhainn,
Cuir gach fiamh is geilt air chùl;
Ios', a cheannsaich bàs is ifrinn,
Gu Tìr Chànaain dean domh iùl;
Orain mholaidh,
Bheir mi ghnath do Rìgh nan Dùl!

L.M. 

## LAOIDH 217.

1 SO là an Tighearn, là nam buadh,
A tha 'toirt aoibhnis mhóir d' a shluagh,
'S na 'chuairt ga 'n gairm as ùr gu inns'
Mar sgriosadh bàs is uaigh le Crìosd.

2 Oir chuir an Tighearn duinn an céill
Gum pàirticheadh na bhuaidh a thréud,
'S gach aon 'tha sealltainn ris a suas,
Gu bheil e 'g éirigh ann o 'n uaigh.

3 Tha 'n oighreachd againne thar luach
'Tha 'n seilbh air sochairean a shluaigh,
Oir oirnne roinneadh leis gu saor
Na rinn 's na dh' fhuiling e 's an t-saogh'l.

4 Tha glòir gun chrìch a' tàmh gu h-àrd—
Neo-bhàsmhorachd an Tìr an Aigh;
Sìth, aoibhneas, agus crùn bith-bhuan,
Tha Crìosd a' toirt gu saor d' a shluagh.

5 Laoidh-mholaidh togamaid, ma tà,
Do Phrionns' na Sìth—an Tì is Aird—
A' seinn a ghràidh le òran binn,
An diugh, 's o so gu linn nan linn.

8.7.8.7. LAOIDH 218.

1 LONG an t-Soisgeil, fèuch i 'seòladh
Dh' ionnsaidh fearann Chànaain shuas !
Thigibh uile, sibhs' 'tha deònach,
Seòlaibh innt' gu glòir bhith-bhuain !

2 Mìltean thug i sàbhailt thairis,
Fad' o shaoghal so a' bhròin ;
Mìltean innte 'seòladh fhathast,
'S àit' innte do mhìltean còrr !

3 Lìon a siùil, a ghaoth nan nèamhan,
Greas i air a cuairt gu luath ;
Feuch, gach maraiche làn aoibhnis,
'Luaidh air glòir nan nèamhan shuas !

4 Lìonaibh siùil na h-iùbhraich àillidh,
Ghaoithean gràsmhor Soisgeul Dhé,
Giùlainibh gach aon 'tha dìleas
Dh' ionnsaidh rìoghachd 'Athar fhéin.

5 Stiùir an long a stigh gu caladh ;
Làmh ri d' acair seas a nis ;
Bho 'n Ard-cheannard gheabh thu fàilte,
Agus àit' aig a làimh dheis.

L.M.

## LAOIDH 219.

1 AN uair thig duibhre air gach dùil,
A bheil ann sùil d' an léir mo bhéus?
O tha; tha Dia na sholus glan,
'Ni latha geal de 'n dorcha fhéin.

2 Nach faod mi, 'n uair tha 'n saogh'l na shuain,
Gun bhacadh, gluasad 's gach droch nì?
Chan fhaod, oir ni e faire bhuan
Air uile smuain gach uile chrìdh'.

3 Na 'm faighinn còmhnuidh ann an uaimh
Nach d' fhuaradh le sliochd dhaoine riamh,
Leam fhéin chan fhaodainn innte tàmh;
Air gach aon làimh dhomh bhitheadh Dia.

4 Le gruaim 's an t-sloc, le bàigh air nèamh,
Tha cuan is spéur is fonn de làn;
Na fhianuis féumaidh mi bhith beò;
Bho 'chorruich mhóir chan eòl domh àit'.

5 O 's aithne! oir 's e fhéin a dh' iarr
Mi dhol gu Iosa Crìosd gun dàil;
'S 'n uair chì e mi an sin ri bròn,
Cha bhi na 'shùil ach tròcair thlàth.

S.M.

## LAOIDH 220.

1 'CHRIOCH àraid rium tha 'n earbs'—
Glòrachadh Dhé ro mhór ;
Anam neo-bhàsmhor, shìos fo fheirg,
A dheasachadh chum Glòir' ;

2 Gun dèanainn féum am là,
'S gun lìonainn m' àit' gu ceart ;—
A dhèanamh toil mo mhaighstir ghràidh,
Cuiream gun tàmh mo neart.

3 Am chridhe cuir beò-èud,
Ad shlighe fhéin gach là ;
O deasaich mi fa chrìch mo réis,
Thoirt cunntais ghéir ad làth'r.

4 Ri faire 's ùrnaigh, Dhé,
Cum fhéin mi le do ghràs ;
Cinnteach na dh' earbadh rium mur gléidh,
Gur dìol gach ré dhomh bàs.

8.8.6.8.8.6.

## LAOIDH 221.

1 A DHE, cia mór a bhiodh ar n-àgh,
Na 'm b' urrainn duinn ach taic ri d' ghràdh,
'S sinn fhéin thoirt suas air fad ;
A' creidsinn gu bheil aon air nèamh,
Tha iomlan glic, 's de thròcair làn,
Ag òrduchadh ar staid.

2 Na 'm b' urrainn duinn ach slèuchdadh sìos ;
Ar n-uallach uile chur air Crìosd,
Is éirigh suas gun sgàth ;
'S gun ag nach fòir an làmh tha sìnt'
Aig glaodh nam fitheach air son bìdh,
A réir mar chì e 'n càs.

3 Cia fhad o so tha sinn gach là,
Le strìth, le h-iom'gain, bròn, is cràdh,
Is clisgidh chràiteach, ghoirt !
Uainn fhéin na 'm b'urrainn duinn ach tàmh,
'S ar trom, le h-earbs', a thaic, a mhàin,
Air gàirdean Dhé nam Feart !

5.5.8.8.5.5. LAOIDH 222.

1 'IOSA, stiùir ar céum,
Fad ar cuairt fo 'n ghréin,
Chum o shlighe naomh do reachdan,
Chaoidh nach téid ar cas air seachran ;
Stiùir-sa sinn le d' làimh,
A chum Tìr an Aigh.

2 Cruaidh ged robh ar crann,
Géilleadh na biodh ann,
Gun a bhith ri monmhur idir,
Làithean sàraicht', olc, ged thigeadh ;
'S ann troimh àmhghar cruaidh
Théid sinn dachaidh 'suas.

3 Trath bhios sinn fo leòn,
Fo throm uallach bròin,
Geilt is buairidhnean 'g ar dèuchainn,
Thig a Dhia, 's ar foighid mèudaich;
Nochd dhuinn Tìr an Aigh,
'S nach bi bròn no bàs.

4 Bi mar so 's gach céum,
Romhainn 's as ar déigh,
Cheannaird nèamhaidh, bi-sa dlùth dhuinn;
Deònaich misneach, neart, is stiùradh
Gus an ruig sinn tràigh
Ann an Tìr an Aigh.

8.8.8.8.8.8. LAOIDH 223.

1 'NUAIR bhios na neòil am spéur a' gleachd,
Na làithean dorch' 's na càirdean tearc,
Mo thaic bidh air a' charaid ghaoil
A dh' iomchair uile àmhghar dhaoin';
Mo dhìth 's mo gheilt 's ann dà is léir,
'S leis cunntar 's taisgear suas gach dèur.

2 Gu seachran ma bhios m' anam buairt'
Bho chéum an ionracais 's na stuaim',
A sheachnadh aon ni mhaith bha 'm shùil,
No dhèanamh rud nach robh am rùn,
An tì a bhuadhaich thar gach nàimh,
Cumaidh e suas mi 's a' chruaidh-chàs.

3 An uair bhios m' acain trom a thaobh
Gun d' fhàs rium fallsa luchd mo ghaoil,
Ni esan còmhnadh leam e fhéin,
A fhuair 's an t-saoghal bròn is péin;
Thréigeadh is bhrathadh e d' a nàimh,
Leòsan a dh' ith 's a dh' òl o 'làimh.

4 'N uair dh' éireas smuaintean goirt am chrìdh',
'S a leagas uamhas m' anam sìos,
An tì aon uair a lùb a chluas
Gu caoin ri cnead a' chridhe thruaigh,
Cuiridh gach doilghios-crìdh' air chùl,
'S gù bàigheil tiormaichidh mo shùil.

5 'N uair ruitheas deòir a sìos mo ghruaidh,
Thar caraid gaoil ga chur 's an uaigh,
A ghuth, a làimh, is aoibh a ghnùis',
Ga 'm falach seal o bheachd mo shùl,
A Shlàn'gheir, faic mo dhèura searbh,
Oir ghuil thu fhéin thar Lasaruis marbh.

6 Is O, 'n uair bhios mi réidh 's an saogh'l,
'S gach dèuchainn seachad ach an t-aon,
Cum thusa 'n sin mo mhisneach suas,
Oir laigh thu fhéin fo 'n bhàs car uair';
Seòl mi gu tìr an t-soillse bhuain,
'S an dèur mu dheireadh siab o m' ghruaidh.

C.M.

## LAOIDH 224.

1 EISDIBH, a naoimh, le aire mhaith,
Ri guth ro chaomh ur Rìgh ;
Deir e—is biodh ur cridhe ait—
" Annams' bidh agaibh sìth."

2 Ged éirich trioblaid air gach làimh,
'S ur nàimh 'n ur n-aghaidh 'strìth,
Deir e—'s nach dubhairt e gu leòir ?"
" Annams' bidh agaibh sìth."

3 Ged ghabhas truailleachd tàmh a stigh.
'Cur doilgheis air ur crìdh',
Deir e—a dh' aindeoin neart ur nàmh—
" Annams' bidh agaibh sìth."

4 Ged 's éiginn duibh bhith 'dol troimh 'n bhàs,
Gu fois o 'r turais sgìth',
Deir e—'s gu cinnteach tha e fìor—
" Annams' tha agaibh sìth."

5 'N uair chì sibh 'aghaidh ann an Glòir,
Mealaidh sibh e gun dìth,
Is dearbhaidh sìorruidheachd gur fìor,
Annsan gum faigh sibh sìth.

C.M. ## LAOIDH 225.

1 MO ghuth cha chluinn sibh tuilleadh nis;
Ghairm m' Athair mi gu nèamh,
Bho 'n tig an Comhfhurtair gun dàil,
An Spiorad gràsmhor, naomh.

2 Am ainm-sa cuiridh 'n t-Athair e
A dheanamh dhuibh an iùil,
A thoirt na chuala sibh 'n ur cuimhn',
'S a dh' fhoillseachadh gach cùis.

3 Mo shìth mar bheannachd-dealachaidh,
Na dhìlib gheabh sibh 'n tràths';
Mo shìth bheir dhuibh làn chomhfhurtachd,
'N ur beatha is 'n ur bàs.

4 A réir droch nòs an t-saoghail chlaoin,
Cha mheall mi sibh, gun cheist;
Is gealladh gun a choimhlionadh
Cha toir mi dhuibh am feasd.

5 A Thriath, ad ghealladh ni sinn bun,
Rè fad ar turais fhaoin;
'S ar n-earbsa làidir bidh ad ghràdh,
Ri fàgail duinn an t-saogh'l.

C.M. LAOIDH 226.

1 "'S MISE," deir Crìosd, "is ceann do m'shluagh,
'S a bheir dhoibh dìon gu leòir;
An ais'righ o na mairbh is mì,
Is beatha na tha beò.

2 "Trìd creidimh ann am fhuil-sa gheabh
An t-anam beatha rìs,
'S an tì a chreideas ann am ainm,
Gu bàs cha teid a sìos.

3 "An tì tha marbh na 'chiont an tràths',
Dùisgidh le m' ghuth o shuain,
'S an uair a bheir mi slàinte dha,
Cha sgar aon nàmh e uam."

4 Coimhlion do ghealladh, Thì is Aird',
Dhuinne ad làthair cruinn;
Le d' fhacal cuir do Spiorad mach,
'S luaidhear do ghlòir-sa leinn.

5 Iadsan tha marbh an éu-ceartan,
Le d' ghràs dean beò a rìs;
D' an anma tabhair slàint', a chum
Do 'n t-sloc nach téid iad sìos.

6 Neartaich ar creideamh annad fhéin;
Mèudaich ar gràdh gu caomh;
Oir tha ar nàimhdean 'strìth do ghnàth,
'Cur as do 'n lasair naoimh.

7 Do ghràs 's do chumhachd rinn, air tùs,
Sinne a thoirt o 'n bhàs;
'S gheabhadh gach nàmh o sin a' bhuaidh,
Mur b' ann air son do ghràis.

8 Do làithreachd deònaich dhuinn, a Thriath.
Oir tha ar sùil riut fhéin;
Ar n-ais'righ is ar beatha 's tu,
Ar n-uaill 's ar muinghin thréun.

C.M.

## LAOIDH 227.

1 LE fuaim na trompaid dheireannaich
Criothnaichidh 'm fonn gu garbh;
Fosglaidh gach uaigh is brùchdaidh nìos,
Chum sìorr'dheachd, cuirp nam marbh.

2 Fèuch, éiridh cuirp nan saoi an sin,
Le misnich is mór sgèimh,
Iad bàsmhor thuit, ach éiridh chum
Neo-bhàsmhorachd air nèamh.

3 Fèuch, fàistneachd fhìor nam fàidhean naomh',
Coimhlìonta nis, gu beachd,
Gun géilleadh bàs do bheatha shìor,
'S gun crìochnaicheadh an gleachd.

4 Suas togadh creideamh luathghair ait,
'S biodh e an tràths' a' luaidh—

" C' àit', nis, a bheil do ghath, a Bhàis,
C' àit', Uaigh, a bheil do bhuaidh.

5 B' i 'chogais chiontach gath a' bhàis,
Teann-shàithte 'n cridh' an daoi;
'S b' e n Lagh a thug do chiont' a neart,
Gu luchd a' pheacaidh 'chlaoidh.

6 Ach beannaicht' gu robh Dia gu bràth,
A chuir ar nàmh fo 'chois,
'S a thug dhuinn, trid ar Ceannaird, Crìosd,
Buaidh shìorruidh agus fois.

7 Fa 'n aobhar sin le dùrachd crìdh',
D' ar Rìgh bheir sinne géill;
Làn dearbhte gum faigh sinn, fa-dheòidh,
Crùn glòir' an rìoghachd nèimh.

C.M.

## LAOIDH 228.

1 NIS biodh ar cridhe 'tha fo bhròn,
Air 'thogail suas a rìs;
Ciod uime bhiodh ar sùil fo dheòir,
'S gur dlùth ar caraid, Crìosd?

2 Ciod ged a thig am bàs a steach
Do dh' eaglais Dé a bhos,
'S ged tha ar buachaill caomh a nis,
'S an uaigh a' gabhail fois;

3 Gidheadh, tha 'm Buachaill sìorruidh beò
Chum comhfhurtachd thoirt dhuinn;
Tha 'shùilean 'dearcadh oirnn a nuas,
'S tha 'fhacal labhairt ruinn.

4 Fèuch, tha mi maille ruibh," deir Crìosd,
"Do m' eaglais bheir làn dìon;
Chan fhàg mi chaoidh mo phobull fhéin,
Ach sàsaichidh mi 'm miann."

5 Trid beatha 's bàis 's a' ghealladh so,
Ar n-earbsa bidh gach uair;
Bheir so d' ar bràithrean sòlas seach,
'N uair bhios sinn anns an uaigh.

8.8.8.8.8.8. LAOIDH 229.

1 CIOD e is ciall do 'n deifir chruaidh,
Do 'n luasgan mhór so feadh an t-sluaigh—
Mór-thionail dhaoin' o là gu là,
A' dian-ruith seachad oirnn gach tràth?
Cluinn freagradh fann o bhèul gach neach—
"Tha Ios' o Nàsaret 'dol seach."

2 Ach có e Iosa? 'N e gun géill
Am baile-mór mar so d' a sgèul?
An urrainn coigreach aig a mhiann
An sluagh a ghluasad fo a rian?

Cluinnidh tu rìs o bhèul gach neach—
"Tha Ios' o Nàsaret 'dol seach."

3 Iosa 'bha aon uair a bhos
Air slighe dhaoin' measg bròin gun chlos;
Thugadh d' a ionnsaidh, 's iad na 'n teinn,
A mhuinntir bhodhar, bhacach, thinn;
'S a' ghlaodh, na doill ghabh tlachd, gach neach—
"Tha Ios' o Nàsaret 'dol seach."

4 Feuch nis e rìs! a lorga naomh
Chì sinn o àit' gu àit' gach taobh;
A chéuman aig ar starsnaich cluinn—
Seadh, tha e steach, 's ri fantainn leinn;
Nach seinn sinn le mór aoibh, gach neach—
"Tha Ios' o Nàsaret 'dol seach."

5 O sibhs' a tha le 'r n-uallach sgìth,
So saorsa, dachaidh, fois, is sìth;
A sheachranaich o 'r n-Athair naomh,
Pillibh is glacaibh 'fhàbhar caomh;
A mhuinntir bhuairt', so dìon gach neach—
"Tha Ios' o Nàsaret 'dol seach."

6 Ach fhath'st a ghairm ma dhiùltas sibh,
'S mì-bhuil d' a ghràdh ma nithear leibh,
Pillidh e brònach uaibh gu geàrr,
'S diùltaidh ur n-ùrnaigh ghéur le tàir;
"Ro fhada!" glaodhar leibh, 's sibh mach—
"Tha Ios' o Nàs'ret *air dol seach!*"

C.M.

## LAOIDH 230.

1 TAISBEAN do ghàirdean tréun, a Dhé,
Dean aithnicht' dhuinn do ghlòir;
Fairicheamaid do làithreachd chaomh,
'G ar beannachadh gu leòir.

2 Cuidich leinn teachd a mhàin an ainm
Ar Sagairt àird ad làth'r,
Oir gach aon nì a bhuineas dhuinn,
Is dìomhanas is nàir'.

3 O dòirt do Spiorad naomh a nuas,
Is mèudaich gràdh do shluaigh;
'S biodh iadsan nach d' thug gràdh dhuit riamh,
Toirt gràidh dhuit anns gach uair.

4 'S an uair a thaisbeanar ad làth'r,
Sinne 'n ar dachaidh àird,
Biodh móran de luchd-aoraidh 'n so,
Bheir moladh dhuit 'n ar n-àit'.

5 Ath-bheothaich crìdh' an t-searmonaich',
Thoir saorsa dha, a Dhé,
Chum d' fhacal fhéin a roinn gu ceart,
'S gu h-ait a chur an céill.

6 Le aoibhneas, solàs, agus gràdh
Ar n-anma lìon gu leòir;
Mar so gheabh sinne buannachd uait,
'S gheabh thusa uainne glòir.

C.M. LAOIDH 231.

1 ATHAIR na sìth, 's a Dhé a' ghràidh,
Do d' neart bheir sinne cliù—
An neart a dhùisg ar n-Aodhair suas,
Le buaidh o ghlas na h-ùir'.

2 Bho 'n ùir thog thu ar Triath an àird,
Gun spàirn o chuibhreach bàis;
Mar sin le 'fhuil is 'aiseirigh,
Shìor naisg e 'n cùmhnant gràis.

3 Le d' Spiorad séulaich sinn, a Dhé,
Is dean sinn ùmh'l do d' thoil,
A chum o d' naomh-reachd nach bi sinn
Air seachran truagh a' dol.

4 O sgrìobh do lagh air clàr ar crìdh',
'N ar gnìomh sìor dhealradh e;
'N sin ruigidh sinn, fo cheannsal Chrìosd,
Air seilbh an rìoghachd nèimh'.

C.M. LAOIDH 232.

1 O THIG, a Spioraid Naoimh, a nuas,
Gu saibhir leinn dèan tàmh,
Is lìon do theaghlach nis ad làth'r,
Le aoibhneas, sìth, is gràdh.

2 Cia ciontach, truagh, ar n-anma, Dhé,
Mur beannaich thusa sinn ;
Ar n-aoradh bithidh fuar is faoin,
Mur bi do làithreachd leinn.

3 Ri bhèul-san bean, le h-éibhle bheò,
'Chuireas do thoil an céill ;
'S thoir air gach neach a thig ad làth'r,
Aire thoirt dhuitse, Dhé,

4 'N sin tuigidh sinn gur math teachd dlùth
Do Dhia na chùirtean naomh',
'S a bheil a phobull tric le chéil,
'S e fhéin na 'm measg gu caomh.

L.M. LAOIDH 233.

1 BHO chian dh' iarr m' anam solus-iùil
Air dìomhaireachd is àirde meas ;
A bheil no nach 'eil agam gaol ?
'N le Dia nan Dùl mi no nach leis ?

2 Ma 's leis, ciod uime tha mi nis
Cho marbh, cho dìblidh, is cho fann
'S nach urrainn neach a bhith na 's mios'
A chuala gun robh Iosa ann ?

3 Am biodh mo chrìdh' air fàs cho cruaidh,
Urnaigh na h-uallaich is na 'cràdh,

Gach brosnachadh a' faotainn buaidh,
  Na 'm b' eòl domh 'n Slàn'ghear is a ghràdh?

4 An uair a sheallas mi 'n taobh steach,
  'S dall, dorcha, faoin, gach uile smuain,
As-creideamh 's peacadh rium a' gleachd—
  Am faod mi bhith de shealbh an Uain?

5 'S ma theid mi suas gu altair Dhé,
  Tha 'm peacadh 'leantainn rium 's gach cùis;
O sibhs' tha maille ris gach ré,
  An ann mar sud a dh' éirich dhùibhs'?

6 Ach tha mi caoidh mo rùintean rag',
  'S tha doilghios peacaidh ga mo chràdh,
Am fèuchadh Dia dhomh mèud mo shaic,
  As easbhuidh eàrlais air a ghràdh?

7 Am b' ait leam comunn ris na naoimh,
  'S gach nòs a b' fhuathach leam o shean?
Am b' ait leam seilbh a gheallaidh chaoimh,
  Mur gineadh Crìosd e fhéin an cean?

8 A Thighearn, réitich fhéin a' cheist
  Ro dhìomhair so do m' anam bochd,
Is soirbhich d' obair fhéin, le d' theist,
  Ma thàrmaich i roimh 'n oidhche nochd.

9 Is mèudaichear mo ghràdh na 's mò,
  Ma 's léir dhuit gràsan ann am staid;
'S mur léir, cuir neart do Spioraid Naoimh,
  Air chor 's nach leig mi dàil na 's fhaid'.

8.6.8.6.8. LAOIDH 234.

1 MU chathair Dhé 's na nèamhan shuas,
Tha mìltean cloinne ghnàth;
Gach peacadh ghlan an Slàn'ghear uap',
Sud comunn naomh an àigh,
'S iad a' luaidh a ghlòir' gu sìorruidh.

2 An trusgan geal is àillidh snuadh,
Gach aon diùbh sgeadaicht' thà,
A' tàmh an soillse 'tha bith-bhuan,
Is mùirn nach traoigh gu bràth,
'S iad a' luaidh a ghlòir' gu sìorruidh.

3 Ciod thug iad so do thìr an àigh,
Is dachaidh àird nan naomh,
Far a bheil sonas, sìth, is gràdh—
Co stiùir an òigridh chaomh?
'S iad a' luaidh a ghlòir' gu sìorruidh.

4 An Slàn'ghear caomh, dhoirt esan 'fhuil,
Bho pheacadh g' an cur saor;
'S a nis air ionnlad anns an tuil,
Fèuch, tha iad geal gach aon,
'S iad a' luaidh a ghlòir' gu sìorruidh.

5 Air thalamh dh' iarr iad a shaor ghràs,
'S air 'ainm bu chaomh leò luaidh;
'S tha iad a nis 's na nèamhan àrd',
A' tàmh an làth'r an Uain,
'S iad a' luaidh a ghlòir' gu sìorruidh.

L.M.

## LAOIDH. 235.

1 THEID uachdaranachd Iosa 'n céin,
Cho farsaing crìoch ri cuairt na gréin';
Sìnidh a rìogh'chd o chuan gu cuan,
Feadh 'lìonas is a chrìonas luan.

2 Theid ùrnaighean le 'chùis gach ial,
'S le moladh crùnar e gu fial;
Theid 'ainm ro chùbhraidh suas a ghnàth,
Mar thùis, le ìobairt mhoch gach là.

3 Gach tìr 's gach sluagh 's a' chruinne-ché,
M' a ghràdh ni luaidh air feadh gach ré;
'S gu deònach canaidh lean'ban caomh'
Am beannachdan air 'ainm ro naomh.

4 'S gach àit' bidh sonas aig a shluagh,
'S o 'n geimhlean fuasglar cìomaich thruagh;
Fois shìorruidh gheabh an t-ànrach sgìth,
'S am bochd bidh saor o airc 's o dhìth.

5 Gach créutair togadh, mar is còir,
Gnàth-ofrail cliù do Rìgh na Glòir';
'S biodh ainglean àrd' 's gach sluagh fo 'n ghréin,
A' seinn le aon bhéum-ciùil, Amen.

C.M.

## LAOIDH 236.

1 EOLAS a mhàin, is diamhain e,
'S ar n-eagal tràilleil faoin;
'N ar n-inntinn mairidh olc a ghnàth,
Gun ghràdh do Dhia no 'dhaoin'.

2 'S e 'ghràdh a bheir dhomh neart gu ruith
An slighe Dhé do ghnàth;
Tha eagal 's eòl aig Sàtan fhéin,
Gidheadh as eugmhais gràidh.

3 Buan-mhairidh gràdh air feadh gach linn,
Ach sguiridh creideamh 's dùil;
'S e gràdh a ghluaiseas sinn gach linn,
A sheinn do Rìgh nan Dùl.

C.M.

## LAOIDH 237.

1 GED dhearmad cuid do ghlòir, a Dhé,
Gun eòlas air do ghràs,
Sìor chuiridh sinn gu h-ait an céill
Ro mhèud do chliù 's gach àit'.

2 Ar n-iolach togaidh sinn, a Dhé,
Gu d' ionad glòrmhor shuas;
Dhuitse, 's do 'n Mhac, 's do 'n Spiorad Naomh,
Biodh onoir 's cliù bith-bhuan.

3 'S tu fhéin—is molaidh sinne d' ainm—
Thug dhuinn ar bith 's ar fàs;
'S tu dh' aisig slàinte dhuinn gu pailt',
'S sinn faisg air glas a' bhàis.

4 Hosanna seinneadh talamh 's nèamh,
Gu luathghaireach gun fhois;
Co-fhreagradh nèamh, is muir, is tìr,
'S gach dùil air bith tha bhos.

C.M. LAOIDH 238.

1 O NACH bu tobar uisg' mo cheann,
'S mo shùilean 'ruith gun tàmh,
Air son mo chiont' cho anmhor mór,
'Tha toilltinn péin is bàis.

2 Air son mo pheacaidh bhàsaich Crìosd,
Crochte ri crann an àird;
Bu tùrsach, dèurach, air mo shon,
A chaith e 'uile làith'.

3 Cia gràineil dhomh gach ciont' is béud
A chéus mo Dhia ri crann,
Na peacaidh oillteil, antromach,
A dh'fhàisg a chrìdh' gu teann.

4 Gu cinnteach theid an claoidh gu tur,
Oir dhoibh thug m' anam fuath;

Am feasd cha chaomh'n mi iad, oir thug
  Iad Iosa chum na h-uaigh'.

5 Am feadh, le cridhe briste, brùit,
  A chi mi fuil mo Thriath,
Eighidh mi dìogh'ltas agus fuath
  Do m' chionta feadh gach ial.

C.M. LAOIDH 239.

1 IOSA, Mac Dhé, leig aon uair sìos
  A bheath' air son a shluaigh,
Tha nis a' tagra' 'n cùis air nèamh,
  Mar shagairt tréun nam buadh.

2 Trìd beatha 's bàis sìor leanamaid
  Ri Crìosd gu daingean, dlùth;
Bho chreideamh 's dòchas gheabh sinn neart,
  Is theid gach geilt air chùl.

3 Gu borb cha bhuin ri laigse dhaoin'
  Caomh shagairt àrd an àigh;
Tha chridhe làn de thruacantachd,
  Tha 'anam làn de ghràdh.

4 Comh-fhulangas tha aig an Triath
  Ri iargain 's laigs' a shluaigh,
Oir dh' fhiosraich e na 'choluinn fhéin
  Gach dèuchainn agus truaigh.

5 Dh' fhiosraich e so na choluinn fhéin,
Gidheadh as eugmhais lochd,
Oir nàdur duine ged a ghabh,
Cha b' aithne da bhith olc.

6 Bu tùrsach, dèurach, air ar son,
A chaith e 'làith' fo 'n ghréin,
'S ge h-àrd e nis air deas-làimh Dhé,
Co-mhothaichidh ar péin.

7 Le dànachd naomha, uime sin,
Theid sinn gu cathair-ghràis,
Is fàth gach gearain dòirtidh sinn
Na 'fhianuis anns gach càs.

8 A chum gun còmhnadh esan leinn,
Réir saibhireachd a ghràis,
'S gun tugadh e d' ar n-anmaibh lag
Neart agus fois gu bràth.

7.7.7.7.7.7. LAOIDH 240.

1 LUB, a Dhé, mo chridhe olc;
Teagaisg dhomh bhith simplidh, ciùin,
Tréidhireach, gun cheilg, gun lochd,
Mar an naoidhean caisgt' air glùn;
Bho an-earbs' is farmad, saor,
Thaobh do fhreasdail ri mo ghlaodh.

2 Gach nì bheir thu dhomh an diugh,
Gabham uait mar naoidhean tlàth ;
'S an là màireach biodh a' cluich,
Réir do fhreasdail is do ghràidh ;
'S leòir bhith fo do stiùradh fhéin,
As mo los, 's do làmh cho tréun.

3 Mar a mhealas naoidhean ciùin
Cùram thar a chùraim fhéin,
Fiosrach 'bhith gun neart, gun iùl,
Is gun taic, gun lùth na chéum,
Fanam-sa fo sgàil do sgiath,
Mar mo thearmunn is mo Dhia.

4 Saor o luibean an fhir-sgrios,
Bho gach cunnart, geilt, is dìth ;
'N dealradh glan do ghnùis bidh mis'
'Feitheamh coimhlionadh do ghnìomh' ;
'N uair a shealbhaicheas do chlann
Glòir gun sgur, gun chrìch, gun cheann.

C.M.

## LAOIDH 241.

1 THA sinne 'seinn mu bhàs ar Triath ;
'N uair thuit e thug e buaidh ;
"Tha 'n obair crìochnaicht'," thubhairt e,
'S chlisg ifrinn shìos gu luath.

2 "Tha 'n obair crìochnaicht'," labhair e;
Thug uaith d' a fhuil gach braon;
Eiridh a rìogh'chd a nis a suas,
Measg gineal chlann nan daoin'.

3 A chrann leag bunait daingean sìos
Air son gach glòir' is àigh,
Trath chaidh e trid ghlinn dorch a' bhàis
Gu onoir àird gu bràth.

4 O dhaoine, togaibh suas ur guth
Gu 'ionad glòrmhor shuas;
Molaibh le òran 's binn-cheòl àrd,
An tì a shaor a shluagh.

5 O ainglibh, togaibh suas ur ceòl
'S ur guth gu fonnmhor, binn;
Biodh nèamh is fonn 's gach dùil a th' ann,
'Seinn cliù dha feadh gach linn.

L.M.

## LAOIDH 242.

1 CIA daingean, buan, tha gealladh Dhé,
Ged dh' fhalaich e a ghnùis;
Chuir e an làimh ar Slàn'gheir chaoin
Araon a ghlòir 's ar cùis.

2 O m' anam, cionnas, uime sin,
A bhios ort bròn cho tric?

Tha Crìosd is sinne nis 'n ar n-aon,
'S cha diùlt Dia toil a Mhic.

3 Fo dhealradh caomh a ghnuis' bu tric
A mheal mi nèamh a bhos;
Molaidh mi, uime sin, a ghràs
Is earbam as le fois.

C.M.

## LAOIDH 243.

1 THA 'n Ceann 'bha crùint' le droighionn cruaidh
Nis cuairtichte le glòir;
'S tha coron-rìgh is rìomhach snuadh
Mu 'n bhathais bhuadhaich, mhóir.

2 An inbh' is àirde dh' òrdaich Dia
Do dh' Ios' le còir 's le ceart,
Grian-soillse nèimhe, Crìosd an Triath,
Ard-riaghlair tréun nam feart!

3 'S e Crìosd is àgh do 'n dream 'tha 'n Glòir,
Is àgh nan slògh 's an t-saogh'l
D' an d' fhoillsich esan 'ainm ro mhór,
'S d' an eòl a chaoimhneas gaoil.

4 Is leò an crann le 'uile nàir,
'S le 'uile ghràsan fìor;
An sonas sonas nèimh' gu h-àrd,
'S an ainm sàr-ainm 'bhios sìor.

5 'S an t-saogh'l ged dh' fhuiling iad le Crìosd,
'S iad rìghrean Tìr an Aigh !
'S e 'n sòlas sìorruidh luaidh gun sgìos
Air dìomhaireachd a ghràidh.

6 An crann 'bheir dhoibhsan beatha 's slàint',
Thug dhàsan bàs is claoidh ;
An crann sin 's e am maoin 's an stà,
'S an sgèul gu h-àrd a chaoidh.

11.11.11.11. LAOIDH 244

1 O SIBHSE a shaoradh, nach daingean an stéidh
'Chaidh leagadh do 'r creideamh an gealladh ur Dé !
Ciod 'b' urrainn da 'labhairt nach dubhairt gu fìor,
Chum misneachd dhuibh 'theich air son fasgaidh gu Crìosd.

2 'S gach cor anns am bì thu, ma 's tinn no ma 's slàn,
'Dol fodha am bochdainn, no 'm pailteas a' snàmh,
Aig bail' is o 'n dachaidh, air tìr is air cuan,
Mar dh' fhéumas do latha, do neart bidh gu buan.

3 Garbh-thonnan an uamhais mu 'n cuairt duit ged iadh,
Na cuireadh sin geilt ort, oir 's mise do Dhia,
Is bheir mi dhuit cabhair is neart anns gach càs,
'S tu 'n crochadh ri deas-làimh mo chumhachd a ghnàth.

4 'N uair 's éiginn duit imeachd troimh uisgeachan
mór',
Cha chòmhdaichear tur thu le tuiltean a' bhròin,
Oir bithidh mi faisg dhuit le furtachd ad fhéum,
'S a naomhachadh cràidh dhuit is àmhgharan géur'.

5 Troimh dhèuchainnean teinnteach 'n uair 's éiginn
duit triall,
Mo ghràs-sa 'tha buadhach bheir fuasgladh gu fial;
An lasair cha chiùrr thu; mo rùn-sa do d' thaobh,
An abhainn an àmhghair do ghlanadh gu caomh.

6 Is eadhon gu 'n sean-aois, bidh aithn' aig mo shluagh
Nach caochail mo ghràdh-sa 'tha rìoghail is buan;
'S gu liathadh an ciabhan is deireadh an là,
Mar uain ann am uchd, ni mi 'n giùlan a ghnàth.

7 An t-anam a theich air son fasgaidh gu Crìosd,
Bho làmhan a nàimhdean ni mise a dhìon;
'S a dh' aindeoin gach oidhirp' bheir ifrinn gu
'chlaoidh,
Chan fhàg, O chan fhàg, is cha tréig mi e chaoidh!

6.6.6.6.8.8. LAOIDH 245.

1 AR stéidh 's e Iosa Crìosd,
Togaidh sinn air a mhàin;
Le 'naoimh bha dìleas, fìor,
Tha cùirtean nèimhe làn:

Na 'chaoimhneas gràidh
Ar dòchas thà
A nis ri gràs,
'S air nèamh ar n-àgh.

2 Ar cliù 's ar moladh àrd
Lìonaidh na cùirtean shuas!
Is seinnidh sinn gu bràth
Do Thrianaid mhór nam buadh,
A' cur an céill
Le òran naomh
Ard ainm ro chaomh
Is cliù ar Dé.

3 A Dhé ro ghràsmhoir, bì
Dlùth dhuinne nis 's gach ré;
Gabh ri ar bóidean fìor
Is cluinn ar n-osnaidh ghéur';
Gu pailte lìon
Luchd-ùrnaigh caomh,
Gach latha naomh,
Le sonas fìor.

4 Cuir oirnn a nuas o nèamh
Saor ghràs a réir ar miann;
Is biodh do ghràs mar sheilbh
A' leantainn ruinn gach ial,
Gu ruig an là
'S an teid do shluagh
Gu fois bhith-bhuain
A ghairm an àird.

8.7.8.7. LAOIDH 246.

1 AOIS ar lean'bachd tha 'dol tharainn;
'S geàrr gu crìch ar làithean òg';
Ann ar cuairt bidh sprochd is farran,
Iomadh gàbhadh, iomadh bròn.

2 Esan rinn gu h-ìosal, caomhail,
Triall troimh 'n fhàsach so e fhéin,
Thugadh dhuinn a ghràdh 's a naomhachd,
Dìon is stiùradh fad ar ré.

3 Eisdibh guth ar Slàn'gheir ghaolaich—
Leanaibh mise, lean'ban maoth';
Iosa, gleidh ar cas o chlaonadh;
Treòraich sinn gach àm 's gach taobh.

4 Sgarar sinn gun dàil o chéile,
'S theagamh gur a h-ann gu bràth;
O gun coinnich sinn ad rìoghachd!
O gun crùnar sinn gu h-àrd!

8.7.8.7. LAOIDH 247.

1 'S mòralach do chliù ri aithris,
'Shion, cathair àrd ar Dé!
Rinn an tì d' an ainm an Fhìrinn
Dhìotsa ionad naomh dha fhéin.

2 Tha Creag bhuan nan àl na stéidh dhuit;
Chaoidh cha ghéill do bhunait cruaidh;
Feadh is balla-dìon duit Slàinte,
'S aobhar-ghàire do luchd-fuath'.

3 Faicibh abhainn mhór na beatha,
'Ruith o'n ghràdh tha maireann, fìor,
'Sàsachadh do shluaigh gach latha,
'S a' cur airc air chùl gu sìor.

4 Có bhiodh fann 's a leith'd a dh' abhainn
Casgadh 'ìot bho 'lànachd ghrinn—
Gràs mar Dhia a tha ga tabhairt,
Saibhir, pailt, o linn gu linn?

5 Fèuch os cionn gach ionad-còmhnuidh,
Carragh teine 's neòil gu h-àrd,
Mar bhall-maise is mar chòmhdach;
'Nochdadh gu bheil Crìosd aig làimh.

6 Shlànaigheir, ma bhuineas mise
Do 'n àrd-bhaile so tre ghràs,
Fuath no gaol o'n t-saoghal thigeadh,
Ni mi uaill á d' ainm gu bràth.

7 'S diombuan, faoin, gach sìon air thalamh—
'Uile shaibhreas agus 'uaill;
Sonas buan is ionmhas maireann
Bidh a mhàin an Sìon shuas.

S.M.
*(With Refrain.)*

## LAOIDH 248.

1 CLUINNEAM, a Dhé, do ghuth
A ghairmeas thugad mì,
Chum m' ionnlad an ad fhuil thar prìs,
A shruth air Calbharì.

Tha mi 'teachd, a Dhé,
Thugad fhéin, mo Rìgh ;
Nigh mi, glan mi, anns an fhuil
A shruth air Calbharì.

2 Ged thig mi neòghlan, fann,
Neart bheir thu dhomh, gu beachd,
Is glanaidh tu gach truailleachd uam,
Chum m' fhàgail geal mar shneachd.

3 'S e Iosa 'tha ga m' ghairm
Gu creideamh iomlan 's gràdh ;
Gu foirfeachd dòchais, earbs', is sìth',
Air thalamh is gu h-àrd.

4 'S e Crìosd a dhaingnicheas
Obair an àigh 's a' chrìdh',
Le bhith 'cur gràis a mhèudach' gràis,
'S a ghnàth 'cur peacaidh sìos.

5 Is bheir e fianuis fòs
Do 'n chridhe dhìleas, ghràidh,
Gum bi gach gealladh coimhlionta,
A thagras creideamh dhà.

6 Failt' ortsa, fhuil na réit!
Is air gràdh-saoraidh fàilt'!
Fàilt' air an tìodhlac—Crìosd ar Triath,
Ar fireantachd, 's ar slàint'!

6.6.6.6.8.8. LAOIDH 249.

1 ARD-THRIATH nan nèamh gu h-àrd,
Cia taitneach, àillidh, aoidh
Tigh-còmhnuidh caomh do ghràidh,
Do theampull talmhaidh gaoil;
Do theach is è
Mo thlachd gach là,
Le iarraidh bhlàth
Air làithreachd Dhé.

2 Cia tlachdmhor slèuchdadh sìos
'S an àite dh' òrdaich Dia;
Cia sona 'n sluagh, gu fìor,
Ni aoradh ann gach ial—
Le chliù ga luaidh!
Cia sona 'n dream
Le 'n caomh an céum
Gu d' thulaich shuas!

3 Théid iad o neart gu neart,
Troimh fhàsach duibhr' is deòir,
'S an nochdar iad ad theach,
Am flaitheas àrd na glòir':

O 'n t-ionad àigh,
D' an stiùir an Rìgh
Ar céuman sgìth,
Aig crìch ar là !

7.7.7.7. LAOIDH 250.

1 MOLAIBH, molaibh Dia, ar Rìgh,
Seinnibh moladh dha gun sgìos !
Chionn gum mair a thròcair chaomh,
Daingean, fìor, gu saogh'l nan saogh'l.

2 Moladh dhàsan rinn a' ghrian,
'Riaghladh nan tràth gach ial :
Chionn gum mair a thròcair chaomh,
Daingean, fìor, gu saogh'l nan saogh'l.

3 Agus gealach àigh na h-oidhch',
'Sgaoileadh solus tlàth a soills' :
Chionn gum mair a thròcair chaomh,
Daingean, fìor, gu saogh'l nan saogh'l.

4 Dia 'chuir frasan nuas o 'n aird,
Chum gun cinneadh dhuinn am bàrr :
Chionn gum mair a thròcair chaomh,
Daingean, fìor, gu saogh'l nan saogh'l.

5 Thug do 'n achadh àithn', gu beachd,
Toradh luachmhor a thoirt seach :
Chionn gum mair a thròcair chaomh,
Daingean, fìor, gu saogh'l nan saogh'l.

6 Molaibh Dia an fhoghair àigh,
Dia a bhuilich saibhlean làn' :
Chionn gum mair a thròcair chaomh,
Daingean, fìor, gu saogh'l nan saogh'l.

7 Dia 'thug lòn is feàrr gu mór,
Gealladh sonais àird an Glòir !
Chionn gum mair a thròcair chaomh,
Daingean, fìor, gu saogh'l nan saogh'l.

*Glòir gun robh d' ar Rìgh gun stad ;*
*Glòir o 'n chruthachadh air fad ;*
*Glòir do 'n Athair, 's d' a Mhac caomh,*
*Glòir do 'n Spiorad—Trì-an-aon !*

*The last verse may be sung as a Doxology to the same tune.*

6.6.6.6.8.8. LAOIDH 251.

1 OS cionn gorm-bhrat nan spéur,
Am flaitheanas na glòir',
Tha feachd àrd-aingle Dhé,
A' seinn a chliù ro mhór.
Hallelùiah !
Biodh gràdh a' luaidh
Air Dia nan Sluagh,
Hallelùiah !

2 Gheabh Dia o lean'ban òg',
Air thalamh cliù is glòir ;
Is sinne fòs ni ceòl
'S a' chòisir mar is còir.

Hallelùiah !
Ni sinne luaidh
Air Dia nan Sluagh,
Hallelùiah !

3 Dhé bheannaichte, do ghràs
Thoir dhuinne, d' òigridh mhaoth,
Is foillsich dhuinn gu bràth,
Do mhaitheas is do ghaol.
Hallelùiah !
Ni sinn sìor luaidh
Air Dia nan Sluagh,
Hallelùiah !

4 O gum biodh d' fhacal naomh
A' ruith o thràigh gu tràigh,
'S gum faigheadh sluagh an t-saogh'l
Saor theachdaireachd an àigh.
Hallelùiah !
Gach dùil ni luaidh
Air Dia nan Sluagh,
Hallelùiah !

8.7.8.7. LAOIDH 252.

1 THIG, a thobair mhóir gach tìodhlaic,
Gléus mo chrìdh' a sheinn do ghràis ;
Sruithean tròcair 'ruith gun dìocladh;
Gluaisidh mi gu cliù is gràdh.

2 Togam an so m' Ebenéser,
'S tu is tèarmunn domh gach uair;
'S tha mi 'n dùil gu d' àros nèamhaidh
Gun dèan thu mo ghiùlan suas.

3 Thàinig Iosa Crìosd ga m' shireadh,
'S mi air seachran uait 's an càs;
'S chum mo theasairginn o mhilleadh,
Dhòirt e 'fhuil is dh' fhuiling bàs.

4 O, do ghràs, cia domhain m' fhiachan,
'S mi na fheum gach oidhch' is là!
Biodh e dhomh mar gheimhlean iarainn,
'Ceangal m' anma riut gu bràth.

5 Tha mi ullamh—mar is nàr dhomh—
Gu bhi 'fàgail Dia mo ghràidh;
Gabh mo chrìdh', a Shlàn'gheir ghràsmhoir,
Séulaich e chum Tìr an Aigh.

C.M. LAOIDH 253.

1 DO mhaitheas aidicheam, a Dhé,
'S do chaoimhneas sèimh gach là;
Mo bhiadh, mo dheoch, is m' aodach, 's iad
Tabhartas fial do làmh.

2 'S tu tha ga m' theasairginn gach uair
Bho chunnart cruaidh 's o bhàs;
An anail 'tha mi tarraing suas,
A Dhé, 's ann uaits' a tà.

3 Tha d' ainglean caomh ga m' dhìon gu dlùth,
'S aig ceann mo leapa 'tàmh ;
'S chan 'eil mi 'fàgail beachd do shùl,
A dh' oidhche no a là.

4 Mo phàrantan 's gach caraid beò,
Is sochair mhór na slàint',
'S gach maitheas eile a thig orm,
'S tu dheònaich iad a mhàin.

5 Na fiachan trom' so, Athair chaoimh,
Cha phàighear leam gu bràth ;
O thugam dhuitse le teas-rùn,
Sàr ùmhlachd 's cliù a ghnàth.

6.6.6.6.8.8. LAOIDH 254.

1 AIG fàire mhoch an là,
Air sgiathan soills' gu luath,
Rinn aingeal teachd o 'n àird',
Is ghluais a' chlach o 'n uaigh.
Togaibh gu sìor,
Le co-sheirm chruaidh,
Mór chliù do Chrìosd,
Air bàs 'thug buaidh !

2 Luchd-coimhead teann an tuaim,
Le h-eagal chlisg air fad,
Roimh 'n t-sealladh oillt 's roimh 'n fhuaim,
Is thuit mar mhairbh gu grad.
Togaibh gu sìor, &c.

3 'N sin dh' éirich nìos o 'n uaigh,
An ainfhios do gach sùil,
'S air cumhachd bàis thug buaidh,
Ard-Thighearna nan dùl !
Togaibh gu sìor, &c.

4 Biobh misneachail a ghnàth,
Eiridh sinn mar e fhéin,
Is théid sinn leis gun dàil,
Gu àgh os cionn nan spéur !
Togaibh gu sìor, &c.

6.5.6.5. LAOIDH 255.

*(With Refrain.)*

1 'SEILTHIREACH 's an tìr mi,
Coigreach beag air chuairt ;
Ged tha 'n saoghal taitneach,
Olc tha dlùth gach uair.

'S toigh le Crìosd ar cuideachd àigh ;
Stiùraidh e gach aon air làimh,
'S bheir e dhuinn, 's an tìr is fheàrr,
Dachaidh àillidh, bhuan.

2 O 's i m' annsa 'n tìr sin
'S nach 'eil olc no cràdh !
Far nach cluinnear osna
No guth bròin gu bràth.

3 Ach biodh aig gach aon dinn
Eideadh glan gun smal,
'S ni e triall le Iosa
An an trusgan geal.

4 Iosa, glan is saor mi,
Teagaisg dhomh bhith ùmh'l;
Spioraid Naoimh, bi ghnàth leam,
'S dean gu nèamh domh iùl.

5 'S eilthireach 's an tìr mi,
Coigreach beag air chuairt,
Ach gach là na 's fhaisge
Tha mo dhachaidh shuas.

6.5.6.5.
*(With Refrain.)*

## LAOIDH 256.

1 TEUDAN òir cia fonnmhor,
'S ceòl nan ainglean grinn',
Dorsan àillidh fosgailt',
Fosgailte do 'n Rìgh;
Iosa, Rìgh na Glòire,
Iosa, Rìgh a' ghràidh,
Chaidh e suas gu buadhmhor,
'S shuidh air cathair àird'.

Nis tha 'n obair crìochnaicht',
Seinnidh sinn gu binn;
Chaidh e suas gu greadhnach!
Glòir do Chrìosd gach linn!

2 Thàinig e 'g ar saoradh,
'S dh' fhuiling bàs is bròn ;
Nis, aig deas-làimh 'athar,
Fèuch e crùint' le glòir ;
Tuilleadh cha ruig béud air,
Chaoidh chan fhaic e bàs ;
Iosa, Rìgh na Glòire,
Chaidh a suas gu h-àrd.

3 Ghnàth as leth a chloinne,
Tha e 'tagar shuas,
E ga 'n gairm gu flaitheas,
'S a' cur gràis a nuas ;
Dachaidh àigh tha 'feitheamh
Air an son gu h-àrd ;
Sìorruidh tha a bheatha,
Sìorruidh bidh a ghràdh.

8.8.8.3. LAOIDH 257.

1 BU gharg an doinionn air a' chuan,
'S do dheisciobuil fo gheilt gach uair,
Ach 's ann bha thu gun lochd ad shuain,
Tosdach, ciùin.

2 " O tèarainn sinn," ghlaodh iad gu cruaidh,
" Oir caillear sinn mur gabh thu truas !"
Do ghuth os cionn nan sian chaidh suas—
" Tosd, bi ciùin."

3 A' ghaillionn gharbh 's an fhairg', gun dàil,
Laigh sìos mar leanabh beag na thàmh ;
'S na tonnan chrom an cinn fo phràmh,
'Réir do rùin.

4 Le geilt 'n uair bhios ar n-inntinn làn,
'S an stoirm 'g ar fuadach mach o 'n tràigh,
Abair, mu 'n teid sinn sìos gu bràth,
"Tosd, bi ciùin."

4.4.6.D. LAOIDH 258.

1 THA ghrian dol siar,
'S am feasgar ciar
Ag iadh mu 'n cuairt mo chinn ;
Athair gu h-àrd,
Molam do ghràdh
'Ni coimhead orm gu grinn.

2 'S tu fhéin ga m' dhìon,
Cha gheilt leam sìon,
'S an duibhre air gach làimh ;
A Shlàn'gheir ghràidh,
'S gach uile chàs,
Dìon mi le d' neart gach tràth.

3 Mo lochd cuir sìos,
Is ann am chrìdh'
Le d' bheannachd bi a ghnàth.
A Spioraid Dhé ;
Gabh mi dhuit fhéin,
'S na tréig-sa mi gu bràth.

C.M.

## LAOIDH 259.

1 AIR uchdan uaine fad air falbh,
Taobh muigh de bhaile-mór,
Chuireadh an Slàn'gheir caomh gu bàs,
Chum sinne thoirt gu Glòir.

2 Cha ghabh e meas no cur an céill
Ro mhèud a bhròin 's a phian,
Ach 's fios duinn gur ann air ar sgàth
Bha 'bhàs is 'àmhghar dian.

3 Chum sinne shaoradh dh' fhuiling e,
'S g' ar naomhachadh tre ghràs,
'S ar toirt a suas do nèamh fa-dheòidh,
Saorte troimh 'fhuil 's troimh 'bhàs.

4 Aon eile cha robh naomh gu leòir
A dhìol air ciont' a shluaigh;
'S e Crìosd a mhàin ni iùl gu nèamh,
'S bheir dhachaidh sinn le buaidh.

5 Bu daor 's bu mhór a ghràdh d' a shluagh,
'S ar gràdh-ne biodh d' a réir;
Na fhuil-san biodh ar dòchas buan,
Is gluaiseamaid na chéum.

7.7.7.7.7.7. LAOIDH 260.

1 DHIA na tròcair, Dhia nan gràs,
Nochd dhuinn maise d' aodainn ghràidh ;
Dealraich oirnn, a Shlàn'gheir chaoimh,
D' Eaglais lìon le d' shoillse naomh ;
'S cuir do shlàinte ghràsmhor, chaoin,
Mach gu iomall crìch an t-saogh'l.

2 Cuireadh slòigh an céill do ghlòir ;
Aoradh dhuit gach duine beò ;
Biodh gach tìr a' seinn gun sgìos
Glòir do 'n t-Slànaighear, an Rìgh ;
Iocadh iad gu h-ùmh'l duit cìs,
'S cuirear leò do thoil an gnìomh.

3 Seinneadh slòigh do ghlòir gu deas ;
Thugadh talamh dhuit a mheas ;
Mealadh daoine beannachd Dhé,
'S gifteadh iadsan dà iad fhéin—
Na tha bhos agus gu h-àrd,
Aon an sonas, soills', is gràdh.

7.7.7.7.7.7. LAOIDH 261.

1 'N UAIR théid as do 'n chruinne-ché,
'N uair a smàlar grian nan spéur,
'N uair bhios sinn le Iosa shuas,
'Meòrachadh air sgèul ar cuairt,
Dhia, 's an là sin tuigear leam
M' fhiachan duitse—O cia trom !

2 'N uair bhios mi an làthair Dhé,
Ann am maise nach leam fhéin,
'N uair a chì mi thu gun sgàil,
'S mi gun truailleachd ann am ghràdh,
Dhia, 's an là sin tuigear leam
M' fhiachan duitse—O cia trom!

3 'N uair bhios òrain nèimhe shuas,
'Fuaim mar thàirneanach am chluais,
Cruaidh mar thoirm nan uisge mór,
Binn mar chruit is mìlse glòir,
Dhia, 's an là sin tuigear leam
M' fhiachan duitse—O cia trom!

4 Mar troimh ghloine, no troimh cheò,
Nochd dhuinn anns an t-saogh'l do ghlòir;
Deònaich maitheanas gu caoin,
'S còmhnadh deas do Spioraid Naoimh;
'S air an t-saogh'l so tuigear leam,
Càileigin de m' fhiachan trom'.

5 Maitheas annam chan 'eil dad,
Teasairgte o dhìteadh grad,
Slàn an taobh mo Shlàn'gheir chaoimh,
Naomhaicht' leis an Spiorad Naomh,
Anns an t-saogh'l so nochdar leam,
Troimh mo ghràdh dhuit, m' fhiachan trom'.

8.7.8.7.4.7. LAOIDH 262.

1 FEUCHAIBH, 'naoimh, tha'n sealladh glòrmhor
Faicibh Fear-a'-bhròin 's na tàir',
Tigh'nn air ais o 'n chath le mhòrachd;
Théid gach glùn da sìos gu làr;
Crùnaibh, crùnaibh,
Crùnaibh gaisgeach mór nam blàr!

2 Aingle, crùnaibh Crìosd, an Slàn'ghear!
'S mór a chobhartach 's a bhuaidh;
Glòir is cumhachd thugaibh dhàsan,
'S biodh a chliù gu h-àrd ga luaidh;
Crùnaibh, crùnaibh,
Crùnaibh Iosa, Rìgh nam Buadh!

3 Naimhdean rinn, le crùn 's le smugaid,
Fanoid air Messiah caomh;
Nis tha ainglean 's naoimh na chuideachd,
A' toirt cliù d' a ainm ro naomh;
Crùnaibh, crùnaibh,
'S cuiribh mach a chliù gach taobh!

4 Cluinnibh a' bhuaidh-chaithream àghmhor!
Iolach àrd gun sgur, gun sgìos!
Crìosd ga chrùnadh anns na h-àrdaibh,
Coimeas dà cha robh 's cha bhì!
Crùnaibh, crùnaibh
Triath nan Triath, is Rìgh nan Rìgh

6.6.6.6.D. LAOIDH 263.

1 CHLANN, togaibh òran binn,
Hallelùiah! Amen!
Mór chliù do dh' Iosa Crìosd,
Hallelùiah! Amen!
Biodh teanga 's cridhe 'luaidh
Dhasan na chathair shuas;
Seinnibh gu sìorruidh, buan,
Hallelùiah! Amen!

2 Togaibh ur guth gu léir,
Hallelùiah! Amen!
Lìonadh a ghlòir an spéur;
Hallelùiah! Amen!
Stiùradh is càirdeas caoin
Gheabh sinn o 'n t-Slàn'ghear chaomh;
Crìoch cha tig air a ghaol,
Hallelùiah! Amen!

3 Luaidhibh a ghlòir gun sgìos,
Hallelùiah! Amen!
'N saogh'l so cha chluinn a chrìoch,
Hallelùiah! Amen!
Shuas ann an Rìogh'chd an Aigh,
Molaidh sinn Crìosd 's a ghràdh,
'S bidh sinn a' seinn gu bràth,
Hallelùiah! Amen!

8.7.8.7. LAOIDH 264.

*(With Refrain.)*

1 THIGIBH, seinnibh cliù do dh' Iosa,
Ardaichibh a neart 's a ghràdh;
Buinidh dhàsan glòir is moladh,
Ruigeadh iad a theach gu h-àrd.

Iosa bheannaicht'! Hallelùiah!
Iosa bheannaicht', chaomhail, fhìor,
Iosa bheannaicht'! 's tu ar Slàn'ghear;
Moladh dhuit gu suthainn sìor!

2 Aingle an seinnidh mòrachd 'ainm-san,
Le chuid naoimh gu h-àrd an Glòir;
'S cùirtean nèimhe bidh le h-iolach
Cur an céill a thréuntais mhóir.

3 Innsidh iad mar dh' fhàg e flaitheas,
Innsidh iad m' a ghaol 's m' a ghràs,
Mar a chuir e cùl r' a mhórachd,
Mar a bhlais e bròn is bàs.

C.M. LAOIDH 265.

1 O THIGHEARN, bheirinn duit mo ghràdh,
Mo dhòigh 's mo stà gu sìor,
Ad ionnsaidh bheirinn m' uile chàs,
M' aon charaid gràsmhor, fìor.

2 Ged thiormaicheas gach sruth 's an t-saogh'l,
Gràdh Dhé cha traoigh a chaoidh ;
A d' lànachd òlaidh mi gu saor,
'S luaidheam do ghaol am laoidh.

3 Nì math chan eil 's an talamh mhór,
Ach tha mo dhòigh 's an Triath ;
Gach sìon bidh agam pailt gu leòir,
'S e Dia na Glòir' mo Dhia !

4 O nach robh agam creideamh ceart
A ruigeadh steach troimh 'n sgàil,
'S gun dearbhainn gealladh Chrìosd, mo Thriath ;
Cha mheall a bhriath'r gu bràth.

5 An tì a rinn domh dachaidh shìor,
Cha ghleidh e sìon math uam ;
Chan eagal domh gum bi mi 'n dìth,
'S gach nì fo los an Uain !

6 Mo dhòchas bidh an Dia nam Feart,
Bho 'm faigh mi neart is gràs ;
'S b' e m' iarrtas mór o so 's gu bràth,
Gum biodh mo ghràdh da 'fàs.

C.M. LAOIDH 266.

1 THA sùil nach caidil tharainn shuas,
Ged laigheas oidhche chiar ;
Fear-coimhead fòs nach dùin a chluas,
Ged chaidleas grian 's an iar.

2 Tha gàirdean ann nach fairich sgìos,
Ged chrìonas cumhachd dhaoin';
Tha gràdh nach lasaich ann gu sìor,
Ged dhìobras gràdh an t-saogh'l.

3 'S i 'n t-sùil sin tlachd nan ainglean àrd',
'S e 'n gàirdean neart nan spéur;
Tha chluas le glòir nan seraph làn;
'S tha 'n gràdh os cionn nan réul;

4 Ach 's leinne cumhachd aig gach àm,
Ged tha sinn fann gun treòir;
A dh' aomas ruinn an t-sùil 's an gràdh,
A' chluas 's an gàirdean mór.

5 An cumhachd sin 's i ùrnaigh ghéur,
Do 'n Triath ni éirigh suas,
'S o 'n ghlaic 's an ruith na réultan àrd'
'Bheir gràs is slàinte nuas!

S.M.

## LAOIDH 267

1 MO làithean tha ad làimh;
Mo Dhia, 's e sin mo dheòin;
Mo bheatha, m' anam, 's luchd mo ghràidh,
Earbam ri d' mhaitheas mór.

2 Mo làithean tha ad làimh,
Ge b' e a dh' iarras tù;
Ma 's dorch' no soillse, bròn no àgh,
An nì is fheàrr ad shùil.

3 Mo làithean tha ad làimh;
C' uim' geilt is teagamh bochd?
Làmh m' Athar ghràidh chan fhàg gu bràth
A leanabh caomh fo sprochd.

4 Mo làithean tha ad làimh,
Mo Shlàn'ghear céusda gràidh!
Do làmhan leònt' le m' pheacadh mór,
'S iad nis m' aon iùl 's mo stà.

5 Mo làithean tha ad làimh;
Riut earbaidh mi a ghnàth;
'S aig do làimh dheis, an déigh mo bhàis,
Bidh mi leat shuas gu bràth.

8.6.8.5. LAOIDH 268.

*(With Refrain.)*

1 'NUAIR a thig e, 'n uair a thig e
A thional a shéudan,
Séudan luachmhor, séudan àillidh,
'Uil annsachd 's a rùn.

Mar na réultan 's na h-àrdaibh,
Air a choron a' deàrrsadh,
Ni iad dealradh na 'n àilleachd,
Glan shéudan a chrùin.

2 Ni e 'n tional, ni e 'n tional,
Gu dealradh na rìoghachd;
Na tha soilleir, na tha fìor-ghlan,
'Uil' annsachd 's a rùn.

3 'S iad an òigridh, 's iad an òigridh
'Thug gràdh do 'n Fhear-shaoraidh,
Sin na séudan, sin na séudan,
'Uil' annsachd 's a rùn.

7.7.7. LAOIDH 269.

1 NIS, a Dhé, an là do ghràis,
Seachad mu 'n teid e gu bràth,
Dhuitse sléuchdaidh sinn gu làr.

2 Iosa naoimh, O gluais ar deòir,
Sgrùd ar cridh' le h-eagal mór,
Mu 'n tig latha binne 's mòid.

3 Builich oirnn do Spiorad fìor,
'Cromadh aig do dhorus sìos,
Chum nach diùltar sinn gu sìor.

4 Chrìosd, le sùil ri d' fhallus cràidh,
D' ùrnaigh dhian ri d' Athair gràidh,
D' aonta saor gu dol chum bàis,

5 Dèura searbh do chaoidh 's do bhròin
Air son truaigh Ierus'leim mhóir,
Mealamaid do ghràdh gach lò.

6 Fo do sgéith thoir dhuinne àit',
Chum nach caill sinn là nan gràs,
Is mu 'n còmhlaich sinn gu h-àrd

L.M.

## LAOIDH 270.

1 A SPIORAID bheò an Dé bhith-bhuain,
Le uile bhuadhan mór do ghràis,
'S gach ionad anns am faighear sluagh,
Thig nuas air saogh'l fo bhinn a' bhàis.

2 Chum sgèul na slàinte 'chur an céill,
Thoir teanga theine 's cridhe gràidh;
Cuir neart is ungadh mach uait fhéin,
'S gach ceàrn 's an éighear fuaim an àigh.

3 An duibhre teicheadh as o d' ghnùis;
Biodh aimhreit ciùin an lorg do chéum';
'S an anam lag cuir neart as ùr,
'S do thròcair lùbadh corruich ghéur.

4 O Spioraid Naoimh, dùisg suas o chlos
Daor pheacaich bhochd a' chruinne-ché;
Bi dhoibh mar ghaoth na maidne moich,
'S an léum an cridhe cloich' na 'n cré.

5 Iompaich na cinnich; anns gach tìr
Biodh luaidh air ìobairt Aon Mhic Dhia;
Ainm Iosa àrdaichear gu sìor,
Is crùnar e mar Rìgh 's mar Thriath.

C.M.
*(With Refrain.)*

## LAOIDH 271.

1 THA mi mar neach a' seinn a ghnàth;
Shiab Ios' air falbh mo dheòir;
Mo Shlàn'ghear is mo charaid gràidh,
'S i sheirbhis fàth mo ghlòir'.

Mór chliù dha ! cliù dha ! cliù do Chrìosd gun tàmh ;
Cliù dha ! cliù dha ! mór chliù do Chrìosd gun tàmh.

2 'N uair chunnaic mi e air a' chrann,
An éirig m' éu-ceart dhàin,
Mo dheòir gu frasach shil, ach nis
Tha mi a' seinn gun tàmh.

3 'N uair bhios mo chrìdh' fo bhuaireadh dian,
"'S leam Crìosd"—so fàth mo dhàin ;
'S mar sin, ged thig gu tric na deòir,
Tha mi a' seinn gun tàmh.

4 Sgèul aoibhinn, iongantach, an Uain,
Bidh mi a' luaidh gach là,
'S 'n uair chluinneas càch an t-òran grinn,
Bidh iad a' seinn gun tàmh.

C.M.

## LAOIDH 272.

1 CIUINICH mi, Dhé, is cum mi ciùin,
Feadh mhaireas teas na gaoith ;
Bi dhomh gu fionnar mar tha 'n drùchd
Do dh' fhiabhrus dian an t-saogh'l.

2 Ciùinich mi, Dhé, is cum mi ciùin,
'S mo cheann air uchd do ghràidh,
Le d' laoidh 's le d' shalm ga m' thàladh dlùth,
Is thoir do m' spiorad tàmh.

3 Ciùinich mi, Dhé, is cum mi ciùin;
Do sgiath biodh os ar cinn,
Mar bha aig Elim barrach dùmh'l
An tobair chùbhraidh, ghrinn.

4 Seadh, cum mi ciùin, ge cruaidh an fhuaim
Ruigeas mo chluas 's gach àit';
Ciùin 's mi leam fhéin, gun neach mu 'n cuairt;
Ciùin am measg fuaim na sràid'.

5 Ciùin 'n uair tha nèul na slàint' am ghruaidh,
Ciùin ann an iargain sheirbh,
Ciùin ann an sògh no m' bochdainn chruaidh,
Ciùin ann am chall 's am thairbh'.

6 Ciùin ann am fulang péin is gruaim,
Mar bha m' Fhear-saoraidh caomh;
Ciùin ann an tàir 's an spìd o shluagh
Le 'm fuathach d' ainm ro naomh.

7 Ciùin mar an réul no 'n grian-ghath ùr,
Air cùl nan doinionn mór';
Triallam gu réidh troimh strìth nan dùl,
Gu caladh ciùin an Glòir.

## 7.6.7.6.D. LAOIDH 273.

1 BHO Ghreenland, tìr nam fuar-bheann,
Thar chuan o India chéin,
Bho Africa le 'fhuarain
A' cluich gu luath 's a' ghréin,

Bho iomadh abhainn aosda,
  Bho raointean mheas is chrann,
Cluinn éigheach air son saorsa
  Bho thruaigh 's bho dhaorsa theann.

2 Thar Innsean àigh ged shiùbhlas
  An oiteag chùbhraidh, chaoin,
'S gach sìon 'ni tlachd do 'n t-sùil annt',
  'S gun ghràin, gun diù, ach daoin' ;
Is dìomhain pailteas fialaidh
  Mór mhaitheas Dhia gach taobh,
Tha cinnich d' an cuid ìomhaigh
  A' sléuchdadh sìos gu baoth.

3 O, sinne 'tha fo 'n t-Soisgeul
  A' mealtain soills' na Gréin',
Nach tog sinn neòil na h-oidhche
  'S na duibhr' o chinnich bhréun?
O lìonadh fuaim na Slàinte
  Gach ceàrn o chuan gu cuan,
'S an dùisg gach tìr gu h-àghmhor
  Ri ainm 's ri gràdh an Uain!

4 Togaibh an sgèul, a ghaoithean,
  'S a thonnan aobhach, mór,
Bho thràigh gu tràigh ga sgaoileadh
  Mar aon chuan baoisgeach glòir',
'S an aidich saoghal saorta
  Uan caomhail Chalbharì,
Mar Shlàn'ghear, mar Fhear-saoraidh,
  Mar Chruithear naomh, 's mar Rìgh.

9.9.9.6.
(With Refrain.)

## LAOIDH 274.

1 RUIGIBH an Slàn'ghear gràsmhor gun dàil;
Eisdibh ri 'fhacal, géill thugaibh dha;
Nis tha e gairm gu dùrachdach, blàth,
Cluinnibh an cuireadh gràidh.

Aoibhinn, aoibhinn bidh ar coinneamh bhuan,
'N uair a shaorar sinn o pheacadh 's truaigh,
'N uair 'ni sinn còmhnuidh, 'Shlànaigheir, shuas
Leats' ann an Tìr an Aigh.

2 "Aite do 'n chloinn bhig," cluinnibh e 'g ràdh
Léumadh gach crìdh' le aoibhneas is àgh;
Thugamaid géill gu toileach 's gu tràth;
Thigibh, a chlann, gun dàil.

3 Thugaibh an aire, 'làth'r tha e 'n diugh;
Lùbaibh d' a àithne 's éisdibh a ghuth;
Géillibh d' a fhacal, caomh mar a chruth;
"Thigibh, mo lean'ban gràidh."

8.8.8.4.

## LAOIDH 275.

1 MO Dhia is m' Athair, rè mo chuairt
'S an fhàsach, fad' o m' dhachaidh shuas,
O cuir am chrìdh' a ràdh gach uair,
"Do thoil biodh dèant'."

2 Ged leanadh duibhre 's bròn mo chéum,
Na cluinnteadh gearan as mo bhèul ;
Ach abram mar thuirt Iosa fhéin,
"Do thoil biodh dèant'."

3 Ma 's àill leat, ann an riaghladh caomh,
Gach ni 'thoirt uam do 'n d' thug mi gaol,
Bheir mise dhuit gach nì le m' aont' ;
"Do thoil biodh dèant'."

4 Ged bhithinn ann am bròn ro ghéur,
A' caoidh nan càirdean caomh' a thréig,
Le ùmhlachd theirinn riut gach ré,
"Do thoil biodh dèant',"

5 Ged sheargainn beag air bheag gach là,
Le trioblaid is le iomadh cràdh,
O Athair, dh' fhèuchainn ri bhith 'g ràdh,
"Do thoil biodh dèant'."

6 Ma bhios do Spiorad saor a' tàmh
Am chridhe lapach, fann, do ghnàth,
Mu 'n chòrr dèan thusa mar is àill—
"Do thoil biodh dèant'."

7 Dean nuadh mo thoil o là gu là ;
Dean strìochdte mi, 's glan uam gun dàil
Gach ni a chumadh mi o ràdh,
"Do thoil biodh dèant'."

8 An uair a chrìochnaichear mo chuairt,
'S a sguireas bròn is trioblaid chruaidh,
'N sin seinnidh mi 's an tìr bhith-bhuain,
" Do thoil biodh dèant'."

6.5.6.5.

## LAOIDH 276.

1 BRAONA beag' de dh' uisge,
'S gainbheinean na tràigh',
Ni na cuantan móra,
Is am fearann àigh.

2 'S mionaidean ar tìme,
Suarach, crìon, gu beachd,
Is ann leò a lìonar
Sìorruidheachd ri teachd.

3 Agus lochdan bìogach
Meallaidh crìdh'chan dhaoin'
Fad' o chéum na fìrinn,
Air an t-slìgh' tha claon.

4 Gnìomhan beaga caoimhneis,
Briathran aoidheil gràidh,
Ni an saogh'l na 'Eden
Mar na nèamhan àigh.

8.7.8.7. LAOIDH 277.

1 LA mar là, an neòinean àillidh,
Sùileag togaidh 'n àird gu fann;
Caoidh chan éirich uaith no tàsan,
Nach 'eil 'àit' air bhàrr nan crann.

2 'S tha an oiteag ghaoith cho taitneach,
Is tha ghrian cho dealrach, grinn,
Ris an neòinean taobh an rathaid,
'S ris a' bhlàth is àirde 'chinn.

3 Dia thug do gach aon neach 'inbhe;
Cuid tha mealtainn seilbh is fàis,
'S cuid 's na bothain bhochd gu saoithreach—
Gheabh gach aon gu saor a ghràs.

4 D' a chuid cloinne, bochd is saibhir,
Ard is ìosal, thug e gaol;
'S bheir e iad a suas gu flaitheas,
A rinn seirbhis dha 's an t-saogh'l.

7.6.7.6.D. LAOIDH 278.

*(With Refrain.)*

1 TEARAINT' an caomh-ghlaic Iosa,
Tèaraint' air uchd a ghràidh,
Falaicht' fo sgàil a thròcair,
M' anam gheabh sòlas àigh.

Eisdibh na h-aingle 'gairm rium,
  Eisdibh an t-òran binn,
Nall thar nan cluaintean glòrmhor,
  Nall thar an òr-chuain ghrinn!

Tèaraint' an caomh-ghlaic Iosa,
  Tèaraint' air uchd a ghràidh,
Falaicht' fo sgàil a thròcair,
  M' anam gheabh sòlas àigh.

2 Tèaraint' an caomh-ghlaic Iosa,
  Tèaraint' o chual 's o chlaoidh,
Tèaraint' o bhuaireadh saogh'lta,
  Peacadh cha chiùrr mi chaoidh;
Teagamhan, geilt, is doilghios,
  Fògraidh e uam gu léir;
'S geàrr gus an sguir gach àmhghar,
  'S falbhaidh gun dàil gach dèur.

3 Iosa, mo thèarmunn gràdhach,
  Bhàsaich e air mo sgàth;
Carraig nan Al ni stéidh dhomh,
  Bunait nach géill gu bràth!
Feitheam an so 's an sgaoilear
  'N oidhche 'bha cianail, dall,
Feitheam am bristeadh-fàire,
  'S deàrrsadh na tràghad thall.

8.8.6.8.8.6. LAOIDH 279.

1 NA biodh oirbh sgàth no geilt, a thréud,
Roimh 'n nàmh tha dian air tì ur béud;
Na clisgibh ri feirg dhaoin';
Ged bhios ur crìdh' gu tric fo fhiamh,
An caithream-bhuaidh thar pobull Dhia,
Cha mhair ach sealan faoin.

2 Na strìochdaibh; dhàsan buinidh 'bhuaidh—
Fear-tagraidh agus neart a shluaigh;
Earbaibh á Dia ro thréun;
A rùintean ged nach léir d' ar sùil,
Togaidh e Gideon-dìon is iùil
D' a shluagh 's d' a Fhacal fhéin.

3 Oir mar tha 'fhacal fìor, gu beachd,
Ifrinn no talamh le 'n cuid feachd
A' bhuaidh cha tabhair dhinn.
Na 'n culaidh-mhagaidh tha ar nàimh;
Dia leinne, 's sinne 'n glaic a làimh',
Buaidh-làrach glacar leinn.

4 Amen! A Cheannaird, cluinn ar glaodh,
Is cothaich fhathast air ar taobh;
Lom-rùisg do ghàirdean tréun;
'S le uaill is caithream bidh do shluagh
Air mèud do thréubhachais a' luaidh,
Gu saogh'l nan saogh'l. Amen.

11.11.11.11. LAOIDH 280.

1 CIA taitneach an sgèul gu bheil ainglean na glòir'
Gach madainn a' tèarnadh gu saogh'l bochd a' bhròin,
A' fàgail nan òran is còisir an àigh,
A dh' innseadh gu fìor dhuinn mu Iosa 's m' a ghràdh.

2 Air sgiathan na maidne gun tarraing iad teann,
A stiùradh 's a threòrach' an fhògaraich fhann;
Thoirt misnich is seòlaidh do 'n deòraidh tha truagh,
No 'ghiùlan gu sàbhailt' gu Slàn'ghear nam buadh.

12.13.12.10. LAOIDH 281.

1 NAOMHA, naomha, naomha, Thighearn uile-bhuadhmhoir!
Moch 's a' mhadainn togar leinn ar n-òran dhuitse suas;
Naomha, naomha, naomha, cumhachdach is truacant',
Dhia an Trì Pearsa, Thrianaid chaomh nam buadh!

2 Naomha, naomha, naomha! tha do shluagh 'toirt cliù dhuit,
Tilgeil sìos an coroin òir an làthair Dhé 's an Uain,
Ceruban is seraphan 'sléuchdadh dhuit le h-ùmhlachd,
'Thì bhà, 's a thà, 's a bhìos gu sìorruidh, buan.

3 Naomha, naomha, naomha! ged chuir duibhre sgàil ort,
Ged nach léir do shùilean peacach dealradh àrd do ghlòir',
'S tusa mhàin tha naomha, chan 'eil coimeas ann duit,
Iomlan am fìrinn, gràdh, is cumhachd mór.

4 Naomha, naomha, naomha, Thighearn uile-bhuadh-mhoir!
Bheir d' uil' oibre cliù do d' ainm 's an spéur, 's air tìr, 's air cuan;
Naomha, naomha, naomha, cumhachdach is truacant',
Dhia an Trì Pearsa, Thrianaid chaomh nam buadh!

6.6.6.6.6.6. LAOIDH 282.

1 ARD Bhuachaille an tréud,
'Tha ghnàth ga 'n dìon o bhéud,
Ri taobh nan uisge tlàth,
Stiùir thusa mi gu caomh
Gu imeachd aig do thaobh,
Mar uan gun lochd, gach là.

2 Tha eagal orm bhith réubt'
Le droighionn guineach, géur,
'N uair dh' fhàgas mi thu fhéin;
Ciùrrar mo chasan sgìth,
Oir 's deacair, garbh, an t-slìgh'
'Tha falbh o 'n rathad réidh.

3 Ach 'n uair tha 'n t-slighe buan,
Togaidh do làmhan suas
An t-ànrach bochd gu tlàth;
Glanaidh tu uam gach smal,
Ga m' thoirt gu cluainibh glas'
'S am bi gach lus fo bhlàth.

4 Gus—saor o thruailleachd bhréun,
'S mi buileach glan gu léir,
Troimh d' fhuil-sa, Shlàn'gheir ghràidh—
An toir thu d' uan beag, caomh,
Gu dachaidh shona, naomh,
Ad chrò an Tìr an Aigh.

C.M.

## LAOIDH 283.

1 'S IAD so na crùin bhios air ar cinn,
'N uair bheir thu crùin do d' shluagh;
'S iad so na pailm a thogar leinn,
'S an rìoghachd àillidh shuas.

2 'S iad so na trusgain fhìorghlan, gheal',
A ni dhuinn còmhdach àigh,
N uair shuidheas sinn le d' shluagh gun smal,
'S a' chathair-rìgh gu h-àrd.

3 Air doilghios, cùram, saoth'r, is leòn,
Chuireamaid failt' gach uair;
Is suaimhneas saoth'r, 's is buannachd bròn,
'S ar sùil ri 'leith'd a dhuais.

4 Fàilte do 'n trusgan, pailm nam buadh,
An t-sìth, 's an coron òir;
Fàilte do bhaile naomh an Uain;
Soillsich, a Ghrian na Glòir'!

8.7.8.7.D. LAOIDH 284.

1 O CIA caomh an Caraid Iosa,
'Ghabh air fhéin ar lochd 's ar péin!
O an t-sochair teachd le ùrnaigh,
Leis gach cùis ga ionnsaidh fhéin!
O cia tric a thréigeas sìth sinn;
'S tric ar crìdh' gu goirt fo phéin,
Chionn nach deachaidh sinn le ùrnaigh,
Leis gach cùis ga ionnsaidh fhéin.

2 Bheil ar n-anam bochd fo bhuaireadh?
Bheil ar crìdh' fo àmhghar géur?
C' uime bhitheamaid fo mhì-ghean?
Thoir gach sìon ga ionnsaidh fhéin.
C' àit' am faigh sinn neach cho caoimhneil,
Ghabhas roinn d' ar bròn gu léir?
Mèud ar laigse 's aithne dhàsan;
Rach gun dàil ga ionnsaidh fhéin.

3 Bheil sinn ann ar laigs' ag uallach
Curaim chruaidh gach uair 's gach céum?
Slàinte 's dìon tha tàmh an Iosa;
Thoir gach nì ga ionnsaidh fhéin.

Tréigidh càirdean 's cuiridh cùl riut;
Thoir gach cùis ga ionnsaidh fhéin;
Gheabh thu dìon an uchd a ghràidh-san,
'S sonas àigh am feasd nach tréig.

11.11.11.11. LAOIDH 285.
*(With Refrain.)*

1 O SONAS nam fìorghlan 's nan ionragan gràidh!
Deanam m' ionnlad 's a' chuan dh' fhosgail Crìosd air mo sgàth;
Thar peacaidh is truailleachd bidh m'uaill gu neo-ghann,
Is tagram na dh' fhuiling e shuas air a' chrann.

O luaidheam air mèud a ghràidh,
Luaidheam air mèud a ghràidh,
Luaidheam air mèud is air cumhachd a ghràidh!

2 O sonas nam fìorghlan! Is leam Fear mo-ghràidh;
Chaoidh tuilleadh chan eagal leam dìteadh no bàs;
'S leam dearbhachd air slàinte; d' a ghràs-san biodh cliù,
A thog orm gu fàbhorach dealradh a ghnùis'.

3 O sonas nam fìorghlan 's nan ionragan gràidh!
'Fhuil phrìseil-san léigh'sidh gach éucail gu bràth;
An tùrsach gheabh faochdadh, 's an saoth'reach gheabh suain,
Gu sòlasach, saor, ann an caomh-uchd an Uain.

4 O Iosa a chéusadh! do chliù ni mi sheinn,
Mo Dhia, is mo Rìgh, is mo Shlànaighear grinn;
Chan eagal leam bàs, is cha sgàth leam an uaigh;
O m' aoibhneas is m' àgh, thug mo Shlànaighear
buaidh!

9.9.9.9. LAOIDH 286.

*(With Refrain.)*

1 NI sinn còmhlach 's an Eden tha shuas,
Anns an tìr a tha beannaicht' gu bràth;
Bidh gach bròn agus dèuchainn air chùl
'N uair a ruigeas sinn Lùchuirt an àigh.

**Anns an Eden gu h-àrd,**
**Anns an Eden gu h-àrd,**
**Ni sinn còmhnuidh gu sìorruidh na ghràdh,**
**Anns an Eden ro àillidh gu h-àrd.**

2 'N uair a théid sinn do 'n Eden gu h-àrd,
'N uair a ruigeas sinn Pàrras nam buadh,
Na thug bàs uainn de naoimh anns an t-saogh'l
Bheir dhuinn faoilt ann am flaitheanas shuas.

3 Feachd nan naomh as gach àit' is gach àm,
Na fàidhean 's na martaraich mhór';
Is a' chlann 'chuir sinn tosdach 's an ùir,
Ni iad luaidh air a chliù ann an Glòir.

L.M. LAOIDH 287.

1 A SPIORAID Dhé, o chian a ghluais
Air aghaidh dhorch' nan uisge fàs,
Thig 'n uair a bhios ar cridhe fuar,
Is dùisg ar aigne suas le d' ghràs.

2 'S e 's ainm duit Neart is Sìth le chéil',
Cumhachd gun chrìch, is Gràdh ro naomh;
Do shamhladh doinionn gharg nan spéur,
Is tàladh sèimh a' chalmain chaoimh.

3 Coimhead, is stiùir, is cum sinn suas
Le còmhnadh mór do ghàirdein thréin;
Na tréig ar crìdh'chan 'bha aon uair
Na 'n ionaid-chòmhnuidh naomh' dhuit fhéin.

4 Na mùchamaid do shoillse grinn;
Ar n-anma gluais le d' anail chaoimh;
O teagaisg agus treòraich sinn,
A Chomhfhurtair, a Spioraid Naoimh!

7.7.7.5. LAOIDH 288.

1 'N UAIR thig saoth'r ar là gu crìch,
'N uair a sguireas plosg ar crìdh',
Athair, thoir do d' òglach sgìth
Fois bhios sìorruidh, buan.

2 'N uair théid cumhachd peacaidh sìos,
'S nàimhdean 's an taobh steach gun chlì,
Coimhlion duinn do ghealladh fìor,
" Sìth bhios sìorruidh, buan."

3 'N uair a bhios an oidhch' air chùl,
'S bristeadh-fàire air gach dùil,
Deònaich dhuinn do sholus iùil,
Soillse sìorruidh, buan.

4 'N uair bhios cridhe bochd a' bhròin
'Faighinn saor 's a chnead fa-dheòidh,
Thoir dhuinn, far nach silear deòir,
Sòlas sìorruidh, buan.

5 'Sealltainn air an àm a bhà,
Làithean caomh' nach till gu bràth,
Ionnsaicheamaid ann ad ghràdh,
Gràdh bhios sìorruidh, buan.

6 'N uair a thréigeas soills' ar sùil,
'N uair a leagar sinn 's an ùir,
Builich oirnn, a Dhia, do chrùn,
Beatha shìorruidh, bhuan.

6.6.4.6.6.6.4. LAOIDH 289.

1 DHIA, 'chuir le d' ghuth fa-sgaoil
Eas-òrdugh 's duibhre 'n t-saogh'l,
'S theich iad gu teann,

O éisd ar n-ùrnaigh dhian,
'S gach àit' nach faca grian
An t-Soisgeil ghlòrmhoir, fhial',
Biodh solus ann!

2 O thusa 'cheil do ghlòir,
A theachd a nuas g' ar còir,
'S sinn dìblidh, fann,
'S a' chridhe lag cuir lùgh,
'S do 'n dall thoir fosgladh-shùl—
An saoghal mór g' a chùl,
Biodh solus ann!

3 A Spioraid fhìor is chaoimh,
Gabh sgiath, a Chalmain naoimh,
'S thig oirnne teann;
Air gnùis nan uisgean gluais,
Do lòchran gràis tog suas,
'S an saoghal dorcha, truagh,
Biodh solus ann!

4 A Thrianaid bheannaicht' àill,
Gliocas, is Neart, is Gràdh,
Gun chrìch, gun cheann;
Gu farsaing mar tha 'n cuan,
A' sìneadh deas is tuath,
Thar aghaidh 'n t-saogh'l mu 'n cuairt,
Biodh solus ann!

7.7.7.5.

## LAOIDH 290.

1 THUSA 'fhuair air Calbh'ri bàs,
'S do na daoi tha tagradh gràis,
Deònaich cobhair ann am chàs;
Iosa, cluinn mo ghlaodh.

2 Ann am dhoille 's ann am thruaigh,
Is mo chrìdh' cho mealltach, cruaidh,
Mise, ceannard an droch shluaigh,
Togam riut mo shùil.

3 Nàimh a muigh is geilt 's a' chrìdh',
Dh' easbhuidh còir air gràs no sìon,
Chum o lochd gun saor thu mì,
Teicheam thugad fhéin.

4 Dream bha fada 'n cuibhreach cruaidh,
Mheal iad saors' is slàinte uait,
'S cuireadh fial o d' thròcair fhuair;
'S nach faigh mise fòs?

5 M' uallach leagam ort gu léir,
Togam riut mo ghuidhe ghéur,
Deònaich dhomh do thròcair fhéin,
No 's e 's dàn domh bàs.

6 'N uair bhios dèuchainn rium a' strìth,
'N uair bhios buaireadh dian am chrìdh',
'N uair bhios grian mo ré 'dol sìos,
Iosa, bi dhomh dlùth.

C.M.

## LAOIDH 291.

1 O THUS' o'n sruth gach math a nuas,
Riut togam suas mo chrìdh;
'S gach doilghios, còmhrag, agus caoidh,
A Thighearn, cuimhnich mi.

2 'N uair dh' éigheas mi, 's an crìdh' am chóm,
Ri peacadh trom a' strìth,
Thoir sìth, is maitheanas, is gràs;
Le d' ghràdh O cuimhnich mi,

3 Buairidhnean dian is peacadh dàn,
Tha laighe ghnàth am shlìgh';
O Dhia, thoir neart dhomh mar mo là;
Gu gràsmhor cuimhnich mi.

4 'N uair chì thu mo chorp lag ga chlaoidh,
Le galar, pian, 's cion sìth,
Thoir faochadh, fois, is foighidinn;
Cluinn agus cuimhnich mi.

5 Ma 's e 's am aghaidh, air do sgàth,
Spìd agus tàir gum bì,
Do 'n tàir 's do 'n spìd biodh fàilte chaomh,
Ma chuimhnichear leat mi.

6 Tha 'n uair sin dlùth 's an fhéudar dhomh
Bhith strìochdadh sìos gach nì,
B' e m' fhacal deireannach 's a' bhàs,
"O Shlàn'gheir, cuimhnich mi."

C.M.

## LAOIDH 292.

1 O GU bhith 'g imeachd dlùth do Dhia,
Le sàmhchair nèimh' am chrìdh'!
O gun robh m' astar dealrach, réidh,
Gach céum a dh' ionnsaidh Chrìosd!

2 C' àit' 'eil an sògh a dh' fhairich mi
Air tùs, 'n uair ghabh mi Crìosd?
C' àit' 'eil am beachd 'chuir neart am chrìdh',
Air Iosa 's fhacal fìor?

3 Cia mòr an t-sìth a shealbhaich mi!
Cuimhnicheam i gu sìor!
Ach dh' fhàg i 'm anam falmhachd ghéur,
An saogh'l gu léir nach lìon.

4 O pill, a Chalmain Naoimh, a rìs,
Ard-theachdaire na sìth;
Mo thruaigh am peacadh 'chuir ort bròn,
'S a dh' fhògair thu o m' chrìdh'.

5 An t-iodhol air am mò mo mhiadh,
Ge b' e air bith ciod è,
Cuiream a sios á d' àit' gu bràth,
'S aoram a mhàin duit fhéin.

6 An sin bidh m' imeachd dlùth do Dhia,
Is sàmhchair nèimh' am chrìdh';
'S bidh m' astar na 's ro dhealraich, réidh,
Gach céum a dh' ionnsaidh Chrìosd.

C.M.

## LAOIDH 293.

1 O MEALAM creideamh nach gabh sgàth
Ged bhàrcadh nàimhdean dian;
Nach seas le h-athadh air a' bhruaich
Aig goinne, truaigh, no pian;

2 'Laigheas gun mhonmhur, gun an-tlachd,
Fo smachd na slaite cruaidh',
Ach a ni taic ri cumhachd Dhé,
An aimsir péin is truaigh'.

3 Creideamh a bheir 's an doininn oillt
Am barrachd soills' is glòir',
Nach fairich teagamh anns an duibhr',
No maoim 's a' chunnart mhór.

4 Creideamh, feadh mhaireas plosg am chré,
Nach tréig an t-slighe chaol;
A chuireas dealradh air mo shlìgh',
An uair thig crìch mo shaogh'l.

5 Dhé, thoir dhomh creideamh fìor mar sin,
'S ge b' e ciod bhios 's an dàn,
Blaiseam an so de 'n chupan àigh,
'S òlam gu h-àrd a làn!

C.M.

## LAOIDH 294.

1 DHIA, pheacaich mi; ach O gabh truas;
Na tilg mi uait gu bràth;
Dean m' anam aiseag 's bitheam beò;
'S tu fhéin mo dhòigh 's mo stà.

2 O éiream suas o m' leagadh truagh,
Le cùram nuadh 's le treòir;
Gu gràsmhor soillsich sùil nan dèur,
Is lìon mo bhèul le ceòl.

3 Bho ìobairt mhór mo Shlàn'gheir ghràidh,
Mo dhùil a mhàin tha teachd;
An geall air Dia, fo leòn 's fo chràdh,
Mo chridhe thà, gu beachd.

4 Thoir cridhe macant' agus blàth,
Rè fad mo là 's mo ré;
Na buin do Spiorad Naomha uam,
'S an téid mi suas gu nèamh.

C.M.

## LAOIDH 295.

1 IMICH 's an t-soills'! is gheabh thu beachd
Air companas a' ghràidh,
Troimh 'n Spiorad Naomh a mhàin 'tha teachd
Bho rìoghachd àrd an àigh.

2 Imich 's an t-soills' ! is peacadh tréigt'
Cha chuir a rìs ort sal;
Glanaidh fuil Ios' do lochd gu léir,
'S ni d' anam fìorghlan, geal.

3 Imich 's an t-soills' ! is bidh do chrìdh'
Mar sheilbh aig Crìosd an Triath;
Esan tha 'tàmh an soills' gun chrìch
Bidh dhuit mar ghrian 's mar sgiath.

4 Imich 's an t-soills' ! is chì do shùil
Do dhuibhre 'dol fa-sgaoil,
Oir dhealraich ort an solus-iùil
Tha 'teachd o Shoills' an t-Saogh'l.

5 Imich 's an t-soills' ! 's cha bhi gu bràth
Ort fiamh roimh sgàil na h-uaigh';
Sgapar a gruaim roimh 'n deàrrsadh àigh,
Oir Crìosd air bàs thug buaidh.

6 Imich 's an t-soills' ! 's ge doirbh do shlìgh',
Soilleir bidh i mar ghréin;
Oir Dia, troimh ghràs, ni tàmh ad chrìdh',
An Dia is Soills' e fhéin !

8.6.8.4. LAOIDH 296.

1 AR Slàn'ghear caomh, 'n uair dh' aslaich e
A shoraidh chaoimhneil, ghrinn,
Dh' fhàg Iùl is Comhfhurtair na dhéigh,
A chòmhnuidh leinn.

2 Mar theangaidh lasrach, beò, bha 'theachd,
Chum dearbhachd, smachd, is iùil ;
A thriall, mar ghaoith, aon nì cha bhac,
'S cha léir do shùil.

3 Nuas thùirling e le 'fheartan naomh',
Ro ghràsmhor, caoin, mar aoidh,
Chum far am faigh e cridhe caomh,
Bhith 'tàmh a chaoidh.

4 Cluinnear leinn guth an teachdair' ghaoil,
Mar osag-fheasgair, sèimh,
'Cur sréin r' ar lochd, 'cur geilt fa-sgaoil,
'S a' luaidh air nèamh.

5 Gach subhailc annainn is gach feart,
Gach buaidh 's a' chòmh-stri dhéin,
Ar n-uile thograidh naomha, ceart,
Tha 'teachd uaith fhéin.

6 A Spioraid fhìorghloin, ghràsmhoir, thréin,
Seall oirnn 's sinn dìblidh, fann ;
Ar crìdh' dean iomchuidh, glan, duit fhéin,
'S dean còmhnuidh ann.

*Do 'n Athair cliù, do 'n Mhac faraon,*
*'S do 'n Spiorad Naomh, gum bì ;*
*Gach glòir do Dhia, an Trì-an-aon,*
*An t-Aon-an-trì.*

***The last verse may be sung as a Doxology to the same tune.***

S.M.

## LAOIDH 297.

1 AN Dia tha uile-ghlic,
Ar Slàn'ghear, Rìgh nan Dùl,
Biodh 'uile naoimh a tha fo 'n spéur
A' cur an céill a chliù.

2 A chomhairle ro chaomh,
A chùram mór, 's a ghràdh,
Rinn iad ar dìon o chunnart dìan,
Bho pheacadh, is o bhàs.

3 Ar n-anma cuiridh e,
Gu foirfe is gu fìor,
An làthair glòir a ghnùise fhéin,
Le aoibhneas mór gun chrìch.

4 Mu 'chathair rìoghail shuas
Coinnichidh 'uile naoimh,
A' luaidh air mìorbhuilean a ghràidh
Is 'uile ghràsan caomh'.

5 Buinidh do Chrìosd, ar Dia,
Gliocas is neart, gu fìor,
Ard-choron mòralachd is glòir',
Is òran-molaidh sìor.

C.M.D.

## LAOIDH 298.

1 O DHIA, do làmh 's na làithean cian,
Bu shlàint' is dìon do d' shluagh;
Cheannsaich thu easlaint, bàs, is caoidh,
An duibhre is an uaigh.
Ad ionnsaidh chaidh an t-easlan fann,
Am bodhar balbh, 's an dall,
An lobhar is am bacach ciùrrt',
A dh' easbhuidh lùgh nam ball.

2 Fèuch thug do làmh dhoibh slàint' as ùr,
Thug teanga, sùil, is treòir;
Is òige nuadh is fallaineachd
Dh' aidich do chumhachd mór.
'S a nis le d' mhaitheas bi dhuinn dlùth,
'S le d' fheartan caomh' gun dìth;
Air sràidean slòigh, 's air leabaidh cràidh,
Mar aig tràigh Ghalilee.

3 Bi fhéin ad thèarmunn duinn gach àm,
Ard-thighearn beatha 's bàis;
Thoir fois is beannachd, slàint' is treòir,
Le cumhachd mór do ghràis.
Na làmhan caomh' 's na sùilean gràidh
Beannaich le d' ghràsan fìor;
'S bheir lag is làidir, slàn is tinn,
Duit moladh binn gu sìor.

S.M.

## LAOIDH 299.

1 CHAN fhaicear oidhch' air nèamh ;
'S an t-saoghal dhealrach àigh
Obair gu bràth chan fhàg neach sgìth,
Oir 's ionann saoth'r is gràdh.

2 Chan fhaicear bròn air nèamh ;
Tha 'n sògh 's an là gun chrìch,
'S tha deòir am measg nan nithean sean
A chaidh air chùl gu sìor.

3 Chan fhaicear olc air nèamh ;
Fèuchaibh a' chuideachd chaomh—
Ro naomha tha an trusgan geal' !
'S an òran fòs tha naomh !

4 Chan fhaicear bàs air nèamh ;
A mhèud 's a chì a thràigh,
Fhuair seilbh air an neo-bhàsmhorachd,
'S a chaoidh chan fhaigh iad bàs.

5 Iosa, dean fhéin duinn iùl !
O treòraich sinn gach uair ;
'S bidh oidhch', is bròn, is olc, is bàs,
Air chùl 'n uair theid sinn suas.

C.M.

## LAOIDH 300.

1 NA geataidh òir tha togte suas,
Dh' fhosgail na dorsan àigh,
Tha Rìgh na Glòir' air dol a steach
Gu àros 'Athar ghràidh.

2 Chaidh thusa, Ios', air tùs an àird
A dheanamh àit' dhuinn réidh,
Gum bitheamaid far bheil thu ghnàth,
A' mealtainn làithreachd Dhé.

3 Is air ar slighe bhos a ghnàth,
Tha deàrrsadh soluis àill';
Tha soills' a' bristeadh cùl nan nèul
A chuir ort uainne sgàil.

4 Ar n-aigne tog, tog suas ar crìdh',
Thoir dhuinn gun dìth do ghràs,
Air chor 's ged bhios ar triall 's an t-saogh'l,
Gum bi ar maoin gu h-àrd.

5 A chum ort fhéin ad chathair àird
Ar dòigh gum bi 's ar gràdh;
Fan annainn chum gun dean sinn tàmh
Leat fhein gu h-àrd gu bràth.

8.6.8.8.8.8. LAOIDH 301.

1 "GLOIR biodh do Dhia anns na h-àrdaibh,"
An diugh 's e fàth ar luaidh:
Bliadhn' eile bha le mhaitheas làn,
'Nochdadh a churaim mhóir 's a ghràidh;
Nis togamaid gu h-ait a chliù,
Le òran àrd gach bliadhn' as ùr.

2 "Glòir biodh do Dhia anns na h-àrdaibh,"
An diugh 's e fàth ar luaidh:
An dàn a dhùisg a' mhadainn ghaoil
'Thàinig Mac Dhaibhidh chum an t-saogh'l;
Bha ainglean dealrach, naomh, ga sheinn,
'S sheinneamaid leò an t-òran grinn.

3 "Glòir biodh do Dhia anns na h-àrdaibh,"
An diugh 's e fàth ar luaidh:
Trath ni sinn leis na h-ainglean seinn,
Thugamaid giftean prìseil leinn,
A dh' ionnsaidh leanabh Bhetlehém,
A' toirt ar crìdh'chan òg' dha fhéin.

4 "Glòir biodh do Dhia anns na h-àrdaibh,"
An diugh 's e fàth ar luaidh:
O gum bi sinn mar bhuidhinn shlán
Mu chathair rìoghail Chrìosd gu h-àrd,
Le ainglean is le cuideachd mhór
Nan naomh a' cur an céill a ghlòir'.

8.7.8.7.8.7. LAOIDH 302.

1 LEAN'BAN, thugaibh cliù do 'n t-Slàn'ghear;
'S caomh leis sibh gu h-àrd an Glòir;
Molaibh e air son a ghràidh dhuibh,
Is air son a shlàinte mhóir.
Ard-hosanna
Rachadh suas do Chriosd gach linn!

2 'N uair a dh' fhàg e uchd an Athar,
'Ghabhail còmhnuidh am measg dhaoin',
Bha clann òg a' tabhairt cliù dha,
'S chrom e riù a chluas gu caoin.
Ard-hosanna
Rachadh suas do Chrìosd gach linn!

3 Trath rinn màithrichean teachd dlùth dha,
Le 'n cuid naoidhean lurach, fann,
A' chlann bheag na 'làmhan thog e,
'S ghuidh e beannachd air an ceann.
Ard-hosanna
Rachadh suas do Chrìosd gach linn!

4 Ann an saogh'l nan spiorad shuas ud,
Ainglean tha gu cruaidh a' seinn;
Fichead mìle uair deich mìle,
'Luaidh gun sgìos a chliù gu binn.
Ard-hosanna
Rachadh suas do Chrìosd gach linn!

S.M. ## LAOIDH 303.

1 'S CAOMH leam do rìogh'chd, a Dhé,
An tigh 's a bheil thu tàmh,
An Eaglais sin a cheannaich Crìosd,
'N uair dhòirt e 'fhuil gu bàs.

2 Is caomh leam Eaglais Dhé;
A balla tha do ghnàth
Ionmhuinn na bheachd mar chloich a shùl,
Is sgrìobht' air bas a làmh.

3 Na h-aobhar sileam deòir,
Is aslaicheam gu dian;
Dhi bheir mi gnìomh is toigh' gu bràth,
Trath mhaireas toigh' is gnìomh.

4 Os cionn m' uil' aoibhnis mhòir,
M' annsachd a cleachdamh caomh,
A comunn, is a bòidean fòs,
A cliù, 's a laoidhean naomh'.

5 Iosa, a charaid chaoimh,
Ar Slàn'ghear is ar Rìgh,
Bho ribeadh is bho ghamhlas nàimh
Do ghàirdean nì ar dìon.

6 Cho fìor 's tha d' fhacal buan,
Iocar do Shìon àigh
A' ghlòir is maisiche 's an t-saogh'l,
Is glòir is mò gu h-àrd.

S.M.D.

## LAOIDH 304.

1 CORR bhliadhnaichean ar cuairt,
Cha bhi ach tearc, neo-bhuan,
Is bidh sinn leòsan 'tha aig tàmh
'S an uaigh gu bràth na 'n suain:
Dhia, ullaich m' anam truagh
Chum latha mór do theachd;
M' uil' éu-ceart glan ad fhuil thar prìs,
Is bidh mi geal mar shneachd.

2 Tearc uairean laighidh grian
Air beanntan ciar ar saogh'l,
Is bidh sinn far nach ruig a soills'—
An dùthaich aoibheil, ghaoil!
Dhia, ullaich m' anam truagh
Chum latha àill' do theachd;
M' uil' éu-ceart glan ad fhuil thar prìs,
Is bidh mi geal mar shneachd.

3 Ni 'n doinionn gleachd car uair,
Air cladach cruaidh ar fuinn,
Is bidh sinn far am maol gach sian,
'S bidh crìoch air buaireas tuinn':
Dhia, ullaich m' anam truagh
Chum latha ciùin do theachd;
M' uil' éu-ceart glan ad fhuil thar prìs,
Is bidh mi geal mar shneachd.

4 Air thalamh, còmh-stri gheàrr
Is dealachadh no dhà,
Ro bheagan claoidh, ro bheagan bròin,
'S cha shil ar deòir gu bràth:
Dhia, ullaich m' anam truagh
Chum latha caomh do theachd;
M' uil' éu-ceart glan ad fhuil thar prìs,
Is bidh mi geal mar shneachd.

5 Rè sealain, Sàbaid àigh
D' ar crìdh bheir sòlas caomh,
Is ruigidh sinn an fhois gun chrìch,
Aon Shàbaid shìorruidh, naomh:

Dhia, ullaich m' anam truagh
Chum latha grinn do theachd;
M' uil' éu-ceart glan ad fhuil thar prìs,
Is bidh mi geal mar shneachd.

6 Cha bhi ach sealan faoin
'S an till an Slàn'ghear nuas,
Troimh 'bhàs 'thug beatha shìorruidh dhuinn,
'S 'tha beò g' ar crùnadh shuas:
Dhia, ullaich m' anam truagh
Chum latha ait do theachd;
M' uil' éu-ceart glan ad fhuil thar prìs,
Is bidh mi geal mar shneachd.

L.M.

## LAOIDH 305.

1 ORTS' tha mi gairm, a Dhia nan Sluagh,
Is tuiteam sìos ad làth'r gu luath;
'N uair thèid na tuiltean thar mo cheann,
Na tréig-sa m' anam bochd 's e fann.

2 A charaid chaoimh an dìob'raich thruaigh,
C' àit' an téid mi am éiginn chruaidh?
C' àit' ach gu teach mo Thriath 's mo Rìgh,
'Tha tairgseadh còmhnuidh dhomh gun dìth?

3 Aon neach a thagair riamh ad làth'r,
An deachaidh chur air falbh le tàir?
Nach 'eil an gealladh fìor gach ial,
"Sir agus gheabh o Dhia gu fial"?

4 Bu chàramh sin gun choimeas truagh,
Na 'm biodh tu diùltadh glaodh do shluaigh;
Ach Dia 'bheir cluas is freagradh caoin,
Ni e gach uallach aotrom, faoin.

5 Mo chrannchur thuit an ionad briagh,
Oir tha m' Fhear-tagraidh shuas le Dia;
An dream, 's an t-saogh'l so, 's àirde miadh,
Cha d' fhuair am fàbhar céudna riamh.

6 Ged tha mi 'm dhìob'rach truagh 's an dìth,
Mo Dhia gu bràth chan fhàg e mì;
'S cha ghéill an neach do chall no chruadhs
D' an deònaich Crìosd a thagradh shuas.

7.7.7.7. LAOIDH 306.

1 IOSA! 'n t-ainm a tha ion-ghràidh!
'N t-ainm os ceann gach ainm tha àrd!
Lùbaidh dha gach uile ghlùn,
Sìos le ùmhlachd anns an ùir.

2 Iosa! 'n t-ainm os cionn gach luach
Do gach peacach dìblidh, truagh,
Bho 'n a dh' innseadh an deagh sgèul—
"Saoraidh Iosa 'shluagh gu léir."

3 Iosa! ainm an naoidhein naoimh;
Ainm tha làn de thròcair chaoimh;
Ainm a fhuair e a' chiad lò
'S an do bhlais e 'n cupan bròin.

4 Iosa ! 'n t-ainm, na aonar, trìd
An tig slàint', is fois, is sìth,
Dh' ionnsaidh sluaigh 'tha teann an sàs
Aig a' pheacadh 's aig a' bhàs.

5 Iosa ! 'n t-ainm a tha ion-ghràidh !
Ainm Mhic Dhé 'tha shuas gu h-àrd,
Trìd an tig gach peacach truagh
Dhuitse dlùth, O Dhia nan Sluagh.

10. *Six lines.* LAOIDH 307.

1 M' ANAM, bi ciùin ; tha 'n Tighearn air do thaobh ;
Giùlain gu strìochdte crann do bhròin 's do chràidh;
Earb as an Dia 'tha freasdal do gach aon ;
Bidh esan dìleas anns gach uile chàs.
M' anam, bi ciùin ; is thar gach slighe chruaidh
Seòlaidh do charaid nèamhaidh thu gu buaidh.

2 M' anam, bi ciùin ; tha còmhnadh caomh do Dhé
Ga d' theàrmunn, 's bithidh anns an àm ri teachd;
Biodh d'earbsa daingean, biodh do mhisneachd tréun;
Theid solus air gach cùis 'tha 'n dìomhaireachd.
M' anam, bi ciùin ; oir éisdidh cuan is gaoth
Ri ghuth mar dh' éisd iad rè a chuairt 's an t-saogh'l.

3 M' anam, bi ciùin ; 'n uair shiùbhlas càirdean gaoil,
'S a tha gach nì an gleann nan dèur fo sgàil,

Chi thu cho iochdmhor 's a tha 'n Slàn'ghear caomh,
A dh' fhuadaicheas air falbh do gheilt 's do phràmh.
M' anam, bi ciùin; aisigidh Fear-do-ghràidh
Thugad na chaill thu, as a shaibhreas làn.

4 M' anam bi ciùin; tha 'n t-àm a' teachd gu luath
'S am bi sinn maille ri ar Triath gu bràth;
'S am falbh gach mulad is gach geilt gu buan,
'S an teich gach bròn roimh shuaimheas naomh a' ghràidh.
M' anam, bi ciùin; 'n uair thiormaichear gach dèur,
Tachraidh sinn còmhla ann an aoibhneas nèimh'.

7.6.7.6.D. LAOIDH 308.

1 AIG cloinn tha caraid gràsmhor
Gu h-àrd os cionn nan spéur,
An caraid caomh nach failnich,
'S a ghràdh a chaoidh nach tréig.
Neo-choltach ris na càirdean
'Tha 'n triall gach là do 'n uaigh,
'Tha 'n caraid so neo-bhàsmhor,
'S tha 'ainm ro àrd ri 'luaidh.

2 Aig cloinn tha fois 's an àros
Gu h-àrd os cionn nan spéur;
A' chlann a tha 'toirt gràidh dha
'S ag iarraidh gràsan Dhé,

Tha fois ac' o gach ànradh,
  Gach peacadh, 's gàbhadh géur ;
A chaoidh nan cian chan fhailnich
  An fhòis tha 'n àros Dhé.

3 Aig cloinn tha dachaidh àghmhor
  Gu h-àrd os cionn nan spéur ;
Tha aoibhneas, sìth, is gràdh ac'
  Fo riaghladh àrd Mhic Dhé ;
Air thalamh chan 'eil fàrdach
  Thig suas ri àros nèimh',
Tha h-uile h-aon 'tha tàmh ann
  Cho làn de shonas sèimh.

4 Aig cloinn tha crùintean àlainn
  Gu h-àrd os cionn nan spéur,
Is gheabh gach aon na 'thràth iad
  Tha 'g earbsadh gràdh Mhic Dhé—
Sàr chrùintean maiseach glòire
  A bheir Iehóbha tréun
Do 'n dream 'tha falbh na 'chòmhdhail,
  'S a' toirt d' a òrdugh géill.

5 Aig cloinn tha òran gràsmhor
  Gu h-àrd os cionn nan spéur,
Is seinnidh iad air clàrsaich
  Mu bhuaidhean àrd Mhic Dhé.
Gu h-àrd tha sonas sìorruidh
  A' tigh'nn o Chrìosd gach uair;
A chlann, grad thugaibh gràdh dha,
  'S bidh agaibh slàint' bhith-bhuan.

12.12.12.12. LAOIDH 309.

*(With Refrain.)*

1 O SEINNIBH gu binn do Iehóbha ar slàinte,
Do dh' Iosa, ar Rìgh, 'choisinn sòlas nach failnich;
Trid éifeachd na fala, chum glanadh o éu-ceart,
Theid peacadh air chùl, ged a b' àird' e na sléibhtean.

Moladh sìorruidh biodh do 'n Uan,
A thug saors' o gach bròn duinn;
Air a chliù ni sinn luaidh,
'N uair a theid sinn thar Iòrdain.

2 Ge neò ghlan ar crìdh' 's sinn fo uallach le éu-ceart,
Ar n-anma gheabh sìth 's maithear dhuinn ar n-uil' éucoir;
Gheall Ios', ar Fear-saoraidh, a bheannachd 's a ghràs duinn,
Is fuasgladh o dhaorsa gach aoin 'tha 'g ar sàrach'.

3 Tha 'n t-àm a nis dlùth anns am fàg sinn an saoghal,
Le sìth air ar gnùis 'teachd o ghràs an Fhir-shaoraidh;
Bidh solus na glòire 'toirt sòlais d' ar n-anam,
Is sgoiltear sruth Iòrdain, 's le deòin theid sinn thairis.

8.7.8.7.D. LAOIDH 310.

1 DHIA, fèuch comunn beag de dh' òigridh,
'Sheinn do chliù, mar chòmhla cruinn;
Tha thu àrd, is naomh, is glòrmhor;
Giùlan stòlda bhuineadh dhuinn.

Lìon ar crìdh' le gràdh do dh' Iosa,
  Is do 'n tìr 's a bheil e 'tamh;
'S O na gabhamaid toil-ìnntinn
  Ann an nì a nì a chràdh.

2 Oir tha fios aig Dia na Fìrinn
  Air gach uile nì 'ni clann,
Is na 'leabhar tha e 'sgrìobhadh
  Smuain is gnìomh gach neach a th' ann.
Maith ar lochdan duinn gu gràsmhor,
  Biodh oirnn sgàth roimh ghnàths nan daoi;
'S aig ar bàs, ad dhachaidh àghmhoir
  Ullaich àite dhuinn a chaoidh.

7.6.7.6.D. LAOIDH 311.

1 SEAS suas! seas suas gu dìleas,
  O thusa 'shaighdeir Chrìosd;
Tog suas a' bhratach rìoghail,
  Chan fhaod i dol a sìos.
Bho bhuaidh gu buaidh gun téid sinn,
  Le Crìosd, ar Ceannard tréun,
'S gach nàmhaid fòs gun cìosnaich,
  'S gun rìoghaich sinn leis fhéin.

2 Seas suas! seas suas gu dìleas,
  Is ùmhlachd thoir d' a ghairm;
Rach suas na 'latha glòrmhor
  Do 'n chòmhrag dhian fo d' airm.

A ghaisgich, bithibh tréubhach
An aghaidh nàimhdean Chrìosd,
'S ur misneach fòs gun éirich,
Mur géill sibh anns an strìth.

3 Seas suas! seas suas gu dìleas;
'S e Crìosd e fhéin do Cheann!
An gàirdean feòlmhor géillidh,
Na cuir do dhòchas ann.
Cuir clogaid àrd na Slàint' ort,
Dean faire 's ùrnaigh ghnàth;
'S do dhleasnas 'n uair a ghairmeas,
Bi thusa deas aig làimh.

4 Seas suas! seas suas gu dìleas;
Cha bhi a' chòmh-stri buan;
An diugh tha 'n còmhrag gàbhaidh;
Am màireach caithream-bhuaidh!
Is gheabh gach gaisgeach buadhach
Crùn beatha mar a dhuais,
Is rìoghachd nach bi truaillidh,
Le Dia 's na nèamhan shuas.

L.M. LAOIDH 312.

1 O DUISG, O dùisg, is glac do neart!
O dùisg, a ghàirdein Dhé nam Feart!
A rìs, mar anns na làithean céin,
Seinnear do chliù le d' Israel fhéin.

2 A ghàirdein Dé, 's a bheil ar dòigh,
Bho 'n duslach bhréun tog suas do shlògh;
Tha d' fhìreantachd air teachd 'n ar còir;
A nis leig ris do Shlàinte mhór.

3 An saogh'l a bhos is nèamh nan spéur
Theid as mar bhaideal-neòil gu léir,
Ach bidh do Shlàinte seasmhach, teann,
'S chan fhaic do Rìoghachd crìoch no ceann.

4 Ro fhad' tha sinn fo shlat do smachd;
A ghàirdein Dé, do chumhachd glac,
Is nochd do dh' fhògraich Israeil thruaigh,
Do ghràs le 'uile ghlòir 's le 'bhuaidh.

5 Dhé, ruigeadh solus fìor do Ghréin'
An dream tha 'tàmh 's an duibhr' o chéin;
'S troimh chlais a' chuain, o thràigh gu tràigh,
Treòraich do phobull saorta gràidh.

6 'S gu Sion pillidh feachd do shluaigh,
Le aoibhneas naomh a' dol thar luaidh;
Is seinnidh iad le caithreim bhinn
Do chliù 's do ghlòir gu linn nan linn.

L.M. LAOIDH 313.

1 'SAN fheasgar, roimh dhol sìos do 'n ghréin,
A Chriosd, ad ionnsaidh ghluais gach tinn;
'N uair chruinnich iad bha 'n com fo phéin;
A' falbh, bha 'n crìdh' na 'n com a' seinn.

2 'S an fheasgar, fòs, tha sinne 'n diugh,
Le 'r n-éucailean eug-samhla cruinn;
Is ged nach léir d' ar sùil do chruth,
Tha fios againn gu bheil thu leinn.

3 A Shlàn'gheir chaoimh, tog dhinn ar cràdh;
Oir cuid tha tùrsach 's cuid tha fann;
Cuid cha d' thug dhuit ach glé bheag gràidh,
'S chaill anam cuid an gràdh a bh' ann.

4 Dh' fhàg peacadh cuid fo imcheist thruaigh;
Thuit cuid fo bhuaireasan an t-saogh'l;
Tha cuid ga 'n lot le miannaibh cruaidh'
Nach cuir ach thusa mhàin fa-sgaoil.

5 Cuid, 's ris an t-saogh'l cha d' thug iad cùl,
Ged fhuaradh leò e mealltach, faoin;
Is tric thug càirdean deòir air sùil
Cuid nach d' iarr thusa, Charaid chaoin.

6 Cha d' fhuair neach fhathast lànachd sìth',
Oir chan 'eil neach tur saor o lochd;
'S an dream a ghéilleadh dhuit 's gach nì,
Tha olc an crìdh' ga 'n cur fo sprochd.

7 A Mhic an Duine, Shlàn'gheir naoimh,
A dh' fhuiling buaireadh, bròn, is tàir,
Is léir do d' shùilean fìor-ghlan, caomh,
Na lotan sin a cheileadh nàir'.

8 A cumhachd cha do chaill do làmh;
Do d' fhacal buinidh feart is fòir:
Ar n-ùrnaigh éisd aig crìch an là;
Dean slàn sinn uile 'd thròcair mhóir.

8.7.8.7.8.8.7. LAOIDH 314.

1 DHE mhóir, ciod so 'tha 'm shùil 's am chluais!
Ceann-crìch na cruitheachd móire!
Ard-Bhritheamh dhaoin' na shuidhe shuas
Air cathair nèula glòire!
Aig sgal na trompaid theid fa-sgaoil
Na ghlac am bàs o thùs an t-saogh'l:
Dean deas mi chum na còmhdhail!

2 An trompaid mhór ni fuaim, 's air tùs,
Na mairbh an Crìosd ni éirigh,
'S théid suas le aoibhneas air an gnùis,
Ga ionnsaidh anns na spéuraibh:
An crìdh' chan fhairich geilt no fiamh;
A làithreachd nì dhoibh grian is sgiath,
'S iad ullamh chum na còmhdhail.

3 Ach peacaich bidh fo gheilt gu leòir,
'N uair chi iad 'fhearg a' dùsgadh;
Tur diamhain bidh an caoidh 's an deòir,
'S an cionta mór ga rùsgadh;
Là gràis an t-saogh'l chaidh seach, gach ré;
Fèuch iad a nis aig Mòd Mhic Dhé,
Neo-ullamh chum na còmhdhail.

4 Dhé mhóir, ciod so 'tha 'm shùil 's am chluais!
Ceann-crìch na cruitheachd móire!
Ard-Bhritheamh dhaoin' na shuidhe shuas
Air cathair nèula glòire!
Fo 'chrannsan feitheam teachd an là
'S an tréig an saogh'l 's an spéur gu bràth,
'S mi deas chum dol 'na chòmhdhail.

10.10.11.11. LAOIDH 315.

1 SAR urram gun tàmh do dh' Ard-Rìgh na Glòir',
O luaidhibh a ghràdh 's a chumhachd ro mhór,
Ar Sgiath 's ar Fear-daingneachaidh, Aosda nan Là,
'Tha còmhdaicht' le soillse, 's ion-mholta gu bràth.

2 O seinnibh m' a ghràs, 's a mhòrachd o chian;
'S e flaitheas a sgàil, 's a thrusgan a' ghrian;
'S e carbad a chorruich nèul-torruinn nan sian,
'S air dubh-luirg na doininn tha chos-chéuman dian.

3 An saoghal gu léir, le 'iunntas neo-ghann,
'S tu chruthaich, a Dhé, le d' thréine gun cheann;
'S tu shuidhich a bhunait neo-chaochlaideach, buan,
'S a chàirich mu 'n chruinne, mar fhalluinn, an cuan.

4 Có 'n teanga 'ni sgèul air d' fhiùghantas grinn?
Tha ghaoth 's an gath-gréin' ga nochdadh gach linn;
Do 'n ghleann tha e 'taomadh o aodann nan stùc,
'S gu milis a' braonadh 's an uisge 's 's an drùchd.

5 Lag oighreachan bàis—fann, bàsmhor, gun cheist—
Ar n-earbs' tha á d' ghràs nach fàilnich am feasd;
Do thròcair ro chaomhail gu sìorruidh cha chrìon,
Ar Dia, ar Fear-saoraidh, ar Caraid, 's ar Dìon!

7.7.7.5. LAOIDH 316.

1 ATHAIR Naoimh, dean ait ar triall
Le do ghràdh 'ni soills' gach ial;
Deònaich dhuinn, ad mhaitheas fial,
Soills' aig crìch an là.

2 Shlàn'gheir Naoimh, cuir uainn gach fiamh,
'N uair tha 'n saogh'l a' call a sgiamh';
Deònaich dhuinn, 's sinn aosmhor, liath,
Soills' aig crìch an là.

3 Spioraid Naoimh, bi thusa leinn,
'N uair bhios againn cràdh is teinn;
Deònaich dhuinn, a' dol troimh 'n tuinn,
Soills' aig crìch an là.

4 Thrianaid bheannaichte nam buadh,
Teichidh duibhr' o d' làth'r gu luath,
'S anns gach ionad chi do shluagh
Soills' aig crìch an là.

L.M.

## LAOIDH 317.

1 NOCHD seinneam moladh Dhé gu binn,
Air son an là le mhaithis ghrinn';
Mo choimhead dean, a Rìgh na Glòir',
Gu slàn fo sgàil do sgiathan mór'.

2 Maith dhomh, a Dhia, air sgàth do Mhic,
Na h-uilc a rinn mi 'n diugh cho tric;
Ri m' Dhia, rium fhéin, ri m' chaomh, 's ri m' nàmh,
Bitheam aig sìth mu 'n gabh mi tàmh.

3 Mo *bheatha* òrdaich chum 's nach càs
No eagal leam an uaigh no 'm bàs;
'S mo *bhàs*, a chum, le buaidh o 'n fhòid,
Gun éirich mi air Là do Mhòid.

4 Ort deanadh m' anam tàmh gu ciùin;
Le cadal sèimh mo rosgan dùin—
Cadal o 'm faigh mi ùrachd tréin',
Chum barrachd seirbhis 'thoirt dhuit fhéin.

5 'S an oidhch', 'n uair thréigeas cadal mì,
Le smuaintean nèamhaidh lìon mo chrìdh';
Na bristeadh aisling olc mo thàmh,
No fiamh roimh fheartan dubh' an Nàimh.

*Molaibh, uil' fhineachan chlann-daoin',*
*An Triath, o 'n sruth gach maitheas caoin;*
*Molaibh air nèamh, O aingle caomh,*
*An t-Ath'r, am Mac, 's an Spiorad Naomh.*

C.M. LAOIDH 318.

1 A DHIA, 's tu bheir do m' anam treòir,
Trath bhios mi trom fo phràmh ;
'S an uair a dh' éireas dèuchainn mhór,
Mo dhòigh bidh ortsa 'tàmh.

2 Dhuit aithriseam mo bhròn air fad ;
Mo shlàinte is tu fhéin ;
Bheir d' fhacal faochadh grinn gu grad,
Is saors o m' uile phéin.

3 Is ann le geilt a thig mi dlùth,
'N uair bhios mo chrìdh' fo ghruaim ;
Mo mhisneach uile theid air chùl,
'S mo dhòchas teichidh uam.

4 Ach c' àite 'n teich mi ann am chàs ?
'S e Dia nan Gràs mo dhùil ;
Dlùth leanaidh m' anam riut gun tàmh,
'S mi sìnt' air làr gu h-ùmh'l.

5 Aig d' iarrtas siream d' aghaidh ghràidh ;
'N ann faoin theid m' ùrnaigh suas ?
'S trath dh' éigheas mi air son do ghràis,
An dùin thu rium do chluas ?

6 Cha dùin ! sìor fhosgailt' tha do chluas,
A dh' éisdeachd glaodh do shluaigh :
Gach àm O faigheam cothrom uait
A chur an céill mo thruaigh'.

7 Do chathair-thròcair cha do dhùin,
'S an sin gheabh m' anam clos;
Le dòchas feithidh mi do rùn,
Gu h-ùmh'l aig stòl do chos.

7.6.7.6.D. LAOIDH 319.

1 *BHEIR sinn, ar Rìgh 's ar Slàn'ghear,*
*Dhuit cliù is glòir, gach linn,*
*Mar sheinn o shean a' chlann duit,*
*Gu h-ait, hosanna binn.*

2 Is tu Ard-uachd'ran Israel,
Mac Rìoghail Dhaibhidh mhóir,
'Tha teachd an ainm an Tighearn—
Aon bheannaicht'! 'Rìgh na Glòir'!
*Bheir sinn, ar Rìgh, &c.*

3 A' seinn do chliù 's na h-àrdaibh,
Tha feachd nan aingeal grinn;
'S tha 'chruitheachd le 'luchd-àiteach'
A' freagairt dhoibh gu binn.
*Bheir sinn, ar Rìgh, &c.*

4 Chaidh sluagh nan Eabhrach romhad
Le caithream áird 's le pailm,
'S tha sinne 'cur fa d' chomhair
Ar glaoidh, ar glòir', 's ar sailm.
*Bheir sinn, ar Rìgh, &c.*

5 Roimh àm do chéusaidh bha iad
Do d' ainm ro naomh a' seinn,
'S d' ar Rìgh-ne nis 's na nèamhan,
Ard mholadh togar leinn.
*Bheir sinn, ar Rìgh, &c.*

6 Ghabh thu gu caomh r' an cliù-san,
Ar glaodh-ne cluinn faraon,
A Dhia le 'n tlachd gach maitheas,
Ar Rìgh ro ghràsmhor, caoin,
*Bheir sinn, ar Rìgh, &c.*

C.M.

## LAOIDH 320.

1 'NUAIR thùirling Dia o nèamh air tùs
Na lorg bha neart is fearg;
Na nèula sgoilt o chéil', 's roimh 'ghnùis
Bha duibhre 's lasair dhearg.

2 An dara h-uair a thàinig Dia,
Bha 'theachd le neart is gràdh ;
Mar chalman naomh, cho sèimh a sgiath
Ri osag maidne àigh.

3 An teine 'bhruchd na thuiltean mòr'
Air Sìnai nuas o nèamh,
Air cinn a naoimh, mar choron glòir',
Tha laighe nis gu sèimh.

4 Mar chuala Israel aig an t-sliabh
An guth bha cruaidh, gu beachd,
An fhuaim troimh 'n gabh na h-aingle fiamh,
Bho 'n duibhre oillt a' teachd ;

5 Mar sin, 'n uair ghluais an Spiorad nuas
Air tòir a chaorach fhéin,
Ghrad chualas fuaim 's an iarmailt shuas,
Mar shéideadh gaoith ro thréin.

6 Tha Eaglais Dhé de 'n fhuaim sin làn,
'S an saoghal ciontach, truagh ;
Cha diùlt ach cridhe peacach, dàn,
Aite do ghuth nam buadh.

7 Cuir Gliocas, Feart, is Gràdh, a Thriath ;
Cluineamaid guth an àigh ;
Na caillear leinn àm taitneach Dhia ;
Saor sinn trid geilt no gràidh.

7.7.7.

## LAOIDH 321.

1 THIGHEARN, leis an dà no trì,
'Làthair deònaich fhein gum bì,
'S riutsa togaidh sinn ar cridh'.

2 Iosa, 's ann trid d' fhuil, gu beachd,
'Dhòirt thu 'ghlanadh uainn ar peac',
Chum do chathrach 'ni sinn teachd.

3 Thus' tha eòlach air ar teinn,
Glaodh a' chreidimh deònaich dhuinn,
'S gu bhith 'tagradh teagaisg sinn.

4 Stiùir thu sinn 's an t-slìgh', is sheòl,
'S "Abba, Athair" chuir 'n ar beòil,
'Teachd le 'r n-ùrnaigh chum do stòil.

5 Spioraid Naoimh, O crom do chluas ;
Ri ar laigse mhóir gabh truas ;
Eisd an glaodh a theid uainn suas.

6 Ghéilleadh feòil is cridh' 's an dàil,
Ach tha neach taobh stigh de 'n sgàil
D' an toir Dia gach nì mar 'àill.

7 Dia—an t-Athair, am Mac caoin,
Is an Spiorad Naomh faraon—
Glòir gu bràth do 'n Trì-an-Aon !

S.M.D.

## LAOIDH 322.

1 A SPIORAID Dhia nam Feart,
Ad aimsir thaitnich fhéin,
Thig nuas mar thàinig thu le d' neart,
'S a' Chaingis mhóir o chéin.
Tha sinne cruinn le chéil',
Ad làth'r, a réir ar gnàiths,
A' feitheamh gealladh mór ar Dé,
Spiorad an uile ghràis.

2 Mar thréun-ghaoith 'thig a nuas,
A' dùsgadh suain nan tonn,
'N ar n-inntinn is 'n ar n-anam gluais
Aon togradh is aon fhonn.
Do 'n òg 's do 'n aosda fòs
O deònaich gliocas àigh ;
Thoir teang' is cridhe lasrach beò,
Chum ùrnaigh, glòir', is gràidh.

3 Spioraid na soills', thig nuas;
Gach mùig 's gach gruaim tog dhinn,
Mar ghrian na maidne 'dìreadh suas
Gu latha iomlan, grinn.
Spioraid na firinn naoimh,
Stiùir sinn 'n ar beò 's 'n ar bàs;
O Spioraid na h-uchd-mhacachd chaoin,
Nis naomhaich sinn le d' ghràs.

C.M.

## LAOIDH 323.

1 IS sona luchd a' chridhe ghloin,
Oir Dia an sùilean chì;
Tha rùn an Tighearn aig a shluagh,
'S tha Crìosd a' tàmh na 'n crìdh'.

2 An Tighearn thàinig nuas á nèamh,
A dh' aiseag beatha 's sìth',
A thàmh gu h-iriosal measg dhaoin',
Mar Eisimpleir 's mar Rìgh.

3 Pàirtichidh e do 'n anam ùmh'l
E fhéin mar rinn o chian;
Mar chòmhnuidh is mar chathair-rìgh
'S e 'n cridhe glan a mhiann.

4 A Dhia, do làithreachd shireamaid ;
Na diùlt am beannachd grinn ;
Thoir cridhe glan is iriosal,
'S dean còmhnuidh ann gach linn.

7.7.7.7.7.7. LAOIDH 324.

1 DHIA ro iochdmhoir, ghràsmhoir, chaoimh,
Foillsich dhuinn do làithreachd naomh ;
Dealraich oirnn, a Shlàn'gheir ghràidh,
D' Eaglais lìon le d' sholus àigh ;
Is do Shlainte chaomh, a Dhé,
Còmhdaicheadh an cruinne-cé.

2 Moladh thu, a Dhé, na slòigh ;
Dhuitse aoradh fòs gach beò ;
Togadh cinnich cliù is glòir
Iosa Crìosd, an Slàn'ghear mór,
Chum do chos le cìs a' teachd,
'S cuireadh iad an gnìomh do reachd.

3 Moladh pobull thu gach ial,
'S bheir an talamh toradh fial ;
Cuireadh Dia a bheannachd nuas,
Iocadh daoin' iad fhéin da suas—
Sluagh air nèamh is air an t-saogh'l,
Aon an sòlas, soills', is gaol.

6.6.6.6.8.8. LAOIDH 325.
*(With Refrain.)*

1 MAR fhaoin-sgàil tha mo là
Ro bhras gu bàs dol sìos;
Bheir Dia 'tha beò gu bràth,
Bho 'n uaigh mo dhuslach nìos.

**O 'n fhìrinn chaomh,**
**Gun tog e mì!**
**'S mo shùilean chì**
**Mo Shlàn'ghear naomh.**

2 Mo chorp 's an ùir na shuain,
Feithidh 's an tig an uair
'S am brist mo chadal buan,
'S fàgaidh mi 'n leabaidh fhuar.

3 Le 'n trompaidean de 'n òr,
Ard-ainglean Dhé ni fuaim,
'S gu grad le h-aoibhneas mór,
Bristidh mi glas an tuaim.

4 'S tric 'thuirt mi, 's dèur am shùil,
"Am bàs, is fuath leam è;"
Cuiream mo gheilt air chùl,
'S mo bheatha 'n làimh mo Dhé!

5 Failt ort, ma tà, O Uaigh!
'S tu dorus nèimh' dhomh fhéin!
Thug Crìosd troimh 'bhàs ort buaidh,
'S shaor mi o thruaigh 's o phéin.

10.10.10.10. LAOIDH 326.

1 SHLAN'GHEIR as ùr, do d' ainm ro chùbhraidh, gaoil,
Seinnidh sinn còmhla 'n àm duinn dol fa-sgaoil ;
Nis, aig co-dhùnadh, seasaidh sinn le chéil',
'Feitheamh le h-ùmhlachd facal sìth do bhéil.

2 Troimh 'n oidhch' 'tha dlùth dhuinn biodh do shìth-sa leinn ;
Tionndaidh ar duibhre gus an soillse grinn ;
D' òglaich o bhéud 's o chunnart dìon le d' làimh,
Oir ann ad shùilean 's ionann oidhch' is là.

3 Sìochaint ar Dé leinn 'dol d' ar dachaidh chaoimh ;
Thòisich an là leat, 's bidh a chrìoch dhuit naomh ;
Gleidh-sa gach bèul o olc 's gach crìdh' o nàir',
'Dh' aslaich ad ainm 's a chrom an so ad làth'r.

4 Rè fad ar cuairt 's an t-saogh'l thoir dhuinn do shìth,
Ioclaint ar bròin 's ar tèarmunn anns an strìth ;
'S trath bheir thu sinn gu ceann ar còmh-stri dhéin,
Gairm sinn, a Dhé, gu sìth bhith-bhuain leat fhéin.

S.M. LAOIDH 327.

1 A GHAISGICH Chrìosd, a suas !
F' ur n-armachd bithibh tréun,
Làidir 's an neart o Dhia 'thig nuas
Troimh 'Aon-Mhac sìorruidh fhéin.

2 Earbaibh á Dia nan Slògh,
A ghàirdean mór 's a neart;
Sàr bhuaidh bidh aig na chuireas dòigh
An Iosa, Dia nam Feart.

3 Le mòrachd Dhé ro thréin,
'S le 'uile neartsan oirbh,
Buailibh gu dian fo 'armachd fhéin,
Cruaidh bhéum 's a' chòmhrag dhoirbh.

4 Gluaisibh o neart gu neart,
Le ùrnaigh, strìth, is gleachd;
'S gu tréubhach glacaibh buaidh do 'n cheart,
Bho Shàtan 's a chuid feachd.

5 'S air dèanamh dhuibh gach nì,
'S air teachd do 'n chath g' a cheann,
Bheir Crìosd e fhéin duibh buaidh 's an strìth,
Is bidh sibh iomlan ann.

C.M. LAOIDH 328.

1 IOSA! 's e smuaineach ort gun tàmh
A chuireas blàths am chrìdh';
Ach 's fheàrr bhith faicinn d' aghaidh ghràidh,
'S ad làth'r a' mealtainn sìth'.

2 Chan aithris bèul, 's cha smuainich crìdh'
No inntinn, fuaim cho caoin
Ri d' ainm ro naomh, Fhir-shaoraidh ghràidh,
A Shlànaigheir chlann-daoin'!

3 Sonas bheir thu do 'n mhacant' chiùin,
'S do 'n chridhe chiùrrte stà;
Do 'n dream a thuit cia bàigheil thu,
'S do 'n iarrtach 's fial do làmh.

4 Pailteas is mèud saor mhaitheas Dhé
Chan aithris bèul no peann;
Gràdh Ios', ar Slànaighear, ciod e,
Chan aithne ach d' a chlann.

5 O Iosa! tobar beatha 's blàiths,
Do 'n t-saoghal 's tu is grian;
De 'r n-uile shonas 's tu is fheàrr,
'S ar n-àgh os cionn ar miann.

6 'S tu mhàin 's an t-saogh'l ar sonas mór,
Mar 's tu fa-dheòidh ar duais;
Iosa, bi dhuinn a nis mar ghlòir,
'S ar sòlas sìorruidh shuas.

11.11.11.11. LAOIDH 329.

1 O FAIGHEADH Iehóbha àrd-mholadh gach dùil,
Fear-coimhead ar beatha, ar Dìon, 's ar Fear-iùil;
An Cruithear 'tha 'suidhe air cathair a ghlòir',
'S a' tagar mar 'oighreachd an airgid 's an òir.

2 Gach nì 'tha thu 'sealbhachadh dearbhaidh a ghaol—
Saor-thìodhlacan fhlaithis, is maithis an t-saogh'l ;
Am fìon, is an t-oladh, is toradh nan cluan,
Gach léug tha 's na sléibhtean, gach séud tha 's a' chuan.

3 Ach, mìorbhuile gràidh! thug e Aon-Mhac ro chaoin
Mar thabhartas-réit' air son éu-ceart chlann-daoin' ;
Cha bheairteas á sléibhtean, no séudan á cuan,
A cheannaich dhuit slàinte, ach blàth-fhuil an Uain.

4 Ard-thobar nan gràs, tha gach lànachd fo 'los ;
Uil' ionmhas an t-saoghail tha sgaoilt' aig a chois ;
Tha 'n spréidh anns na frìthean da 'strìochdadh gu léir,
'S is eòl da air 'ainm 'h-uile h-èun 'tha 's an spéur.

5 Ciod bheir thu, ma tà, is gun sìon agad fhéin
Ach cridhe làn peacaidh, is beatha làn péin ?
Tog ort, a réir 'àithne, crann-céusaidh a thruaigh',
'S aig 'iarrtas, gabh cuibhrionn de dh' easbhuidh a shluaigh.

6 Thoir thairis do 'n Tighearn na giftean a fhuair ;
Tha 'n tabhairt 's an diùltadh fo 'rùnsan gach uair ;
Co-phàirtich do mhaoin do gach aon a tha 'n dìth,
Is coisrig do 'n t-Slàn'ghear do ghràdh is do chrìdh'.

6.6.6.5.D. LAOIDH 330.

1 AN-EARBSA, bi 'siubhal,
  Mo Shlàn'ghear tha 'm chuideachd,
'S e toileach is murrach
  Air m' fhurtachd am fhéum;
Sìor ghleachdam le h-ùrnaigh,
'S ni esan an tùrn domh;
Le Iosa ga m' stiùradh,
  Cha chùram leam béud.

2 Ged 's doilleir an ròd domh,
Ghnàth géilleam d' a òrdugh,
'S ni esan mo sheòladh,
  'S bheir lòn domh gun dìth;
Ged fhàilnich gu buileach
Gach crèutair 's a' chruinne,
Gach facal a thubhairt
  Thig uile gu crìch.

3 Tha 'ghradh 'bha cho caoin domh
A' bacadh dhomh 'shaoilsinn
Gum fàg e ri m' shaogh'l mi
  Am aonar gun taic.
Tha h-uil' Ebenéser
Mar chuimhneachan feumail
'G ràdh, "Thug 's bheir e fhéin
  As gach éiginn thu mach."

4 Gu m' aiseag gu slàinte
Chaomh-fhair e mo ghnàth'chadh,
Tràill Shàtain, 'n uair bha mi
Ag àbhachd ri sgrios;
'S an d' rinn e mo threòrach,
'Chur annsan mo dhòchais;
'S am fàg e gu brònach
An dòruinn mi nis?

5 C' uim' bhithinn fo an-tlachd
Thaobh easbhuidh no amhghair?
Gach trioblaid am chrannchur
Roimh làimh nochd e fhéin.
'S tre dhéuchainnean goirte,
Mar 's fios domh o 'Fhocal,
Tha oighreachan sonais
Ga lorgach' 's gach céum.

6 Cho searbh 's a tha 'n cup sin
Cha bhreithnich aon duine,
'Dh' òl Iosa gu buileach,
A' fulang 'n àit' dhaoin';
B' i 'shlìgh-san 'bu doimhich,
'S 'bu sheirbhe, gun choimeas,
O anaim, faic 'fhoighidinn,
'S oideas na claon.

7 Bho 'n dh' aomas a fhreasdal
Gach aon ni gu m' leas domh,
Is milis a mheasam
Gach leigheas uaith fhéin;

An dràst ann an airceas,
Ach 'n aithghearr an aiteas,
'S an sin, O cia taitneach
Buaidh-chaithream a sheinn!

6.5.6.5.D. LAOIDH 331.

1 NIS tha 'n t-seachdain thairis,
'S tha gach saothair seach;
Ciùin mar laighe gréine
Tha gach nì 's gach neach;
Nithean saogh'lta dh' imich,
'S dh' fhàg 's an anam sìth;
Nis biodh smuaintean nèamhaidh
'Sealbhachadh gach crìdh'.

2 Fàilt' do 'n fheasgar shìochail,
'Ciaradh oirnn gu tlàth;
Dùisgeadh anns gach anam
Aigne naomha, blàth';
Biodh ar cadal-oidhche
Beannaicht' agus caomh;
'S mealamaid am màireach,
Latha Sàbaid naomh.

8.8.6.D. LAOIDH 332.

1 'S TU, Thriath, mo mhuinghin is mo threòir,
Ged tha mo chàirdean caomh fo 'n fhòid,
'S gach aon d' an d' thug mi gràdh;

Gach sòlas talmhaidh ged a thréig,
'S ged shearg gach blàth d' an d' thug mi spéis,
Riut fhéin gun seall mi 'n àird.

2 Ar càirdean ionmhuinn 'tha na 'n suain
'S a' chill fo fhòidean gorm na h-uaigh',
'S fo cheangal cruaidh a' bhàis,
An là 'tha teachd 's an dùisg iad suas
A dh' inntreachdainn air sonas buan,
'S an dachaidh tha gu h-àrd.

3 Chan fhàg thu chaoidh fo gheilt no fiamh
An t-iompachan a ni do riar,
'S do d' fhacal a bheir géill;
Ar nàimhdean dian bheir ionnsaidh gharg,
Gidheadh, o 'm mìorun is o 'm feirg
Ar dìdein is tu fhéin.

4 Ged fhuilingeas sinn goimh is tàir
A ni ar claoidh gu goirt 's ar cràdh
Bho nàmhaid guineach, géur,
Ar crìdh' cha toir do ghamhlas àit',
Ach maithidh sinn gu saor 's gach càs,
'S gheabh fois gu h-àrd leat fhéin.

5 Is tusa, Thriath, mo sgiath am fhéum,
'S tu chuir brat-sgàil mu 'n cuairt domh fhéin,
'S a bheir dhomh fois o m' sgìos;
Is gum bu luath a thig an là
'S an nochdar sinn leat fhéin gu h-àrd,
Le gàirdeachas gun chrìch.

C.M.

## LAOIDH 333.

1 CIA uamhasach a nis ar staid,
'N ar n-oighre péin is truaigh;
Is Sàtan rinn e braighdean dinn
Na sheirbhis thràilleil, chruaidh.

2 Ach gairm àrd-thighearnail a' ghràis,
'S an Fhìrinn tha do ghnàth,
"O pheacaich 'tha chion dòchais, truagh,
Earbaibh á Crìosd gu bràth."

3 Tha m' anam ùmh'l do 'n ghuth ro chaomh;
Gheabh mi làn fhuasgladh leis;
Chreidinn do ghealladh fìor, a Dhé;
Dean còmhnadh leam gu deas.

4 Gu fuil mo Thriath, an tobar naomh,
Ruithidh mi fhéin gun stad,
Chum m' anam truaillidh ghlanadh ann,
Bho 'éu-ceartan air fad.

5 Le d' ghàirdean tréun, a Rìgh nam Feart,
O buadhaich thar mo nàimh;
Fògair o m' anam iad gu léir,
Is cum mi suas le d' làimh.

6 Cnuimh ciontach, lag, gun neart air bith,
Ad làmhan tuitidh mi;
Bi 'd neart domh is ad fhìreantachd,
Mo Shlàn'ghear is mo Rìgh.

9.8.8.9. LAOIDH 334.

1 DIA leibh gus an coinnich sinn a rìs;
Stiùradh 's gleidheadh e o bhéud sibh,
'S paisgeadh e na 'chrò le thréud sibh;
Dia leibh gus an coinnich sinn a rìs.

2 Dia leibh gus an coinnich sinn a rìs;
Dìonadh sgàil a sgéith gu sèimh sibh;
Biadhadh e le aran nèimh sibh;
Dia leibh gus an coinnich sinn a rìs.

3 Dia leibh gus an coinnich sinn a rìs;
'N uair a bhagras teinn an t-saogh'l sibh,
Glacadh e na làmhan gaoil sibh;
Dia leibh gus an coinnich sin a rìs.

4 Dia leibh gus an coinnich sinn a rìs;
'Bhratach ghràidh a ghnàth biodh tharaibh;
Saor o bhàs 's o éucail mairibh;
Dia leibh gus an coinnich sinn a rìs.

8.7.8.7.4.7. LAOIDH 335.

1 SHLAN'GHEIR chaoimh, mar bhuachaill stiùir sinn;
Tha do chùram feumail dhuinn;
Beathaich sinn air cluainibh cùbhraidh,
'S ullaich dhuinn do mhainnir ghrinn:
Iosa bheannaicht',
'Rinn ar ceannach; 's leatsa sinn.

2 'S leatsa sinn ; rè fad ar cùrsa
Dean duinn iùl, a charaid chaoin ;
Bho gach olc 's gach cunnart cum sinn ;
Gléidh sinn o gach slighe chlaoin :
Iosa bheannaicht' !
Gabh ruinn uile, 's éisd ar glaodh.

3 Gheall thu gabhail ruinn gu gràsmhor,
Ged a tha sinn peacach, bochd ;
Ann ad chumhachd mór 's ad mhaitheas,
Saor is glan sinn o gach lochd :
Iosa bheannaicht' !
Pilleamaid riut fhéin gu moch.

4 Earbamaid gu moch á d' fhàbhar ;
Ghnàth do thoil-sa dèanar leinn ;
Thriath ro bheannaicht' is a Shlàn'gheir,
Lìon ar crìdh' le d' làithreachd ghrinn :
Iosa bheannaicht' !
Thoir do ghràdh dhuinn feadh gach linn.

7.7.7.7.7.7. LAOIDH 336.

1 AIR son maise mhór an t-saogh'l,
'S maise fòs nan spéur 's nan nial ;
Air son dìlseachd chaomh a' ghaoil
'Tha 'g ar cuartachadh gach ial,

Bheir sinn duitse, Aon-Mhic Dhé,
Iobairt-mholaidh feadh gach ré.

2 Air son maise ghrinn gach uair'
Fad na h-oidhche 's fad an là,
Réultan soillse, grian, is luan,
Cnoc, is gleann, is craobh, is blàth,
Bheir sinn duitse, Aon-Mhic Dhé,
Iobairt-mholaidh feadh gach ré.

3 Air son tlachd nan sùl 's nan cluas;
Air son tlachd a' chrìdh' 's a' chinn;
'Dualadh léirsinn, beachd, is fuaim'—
Téudan-ciùil ro dhìomhair, grinn,
Bheir sinn duitse, Aon-Mhic Dhé,
Iobairt-mholadh feadh gach ré.

4 Air son bràithreachais 'measg dhaoin',
Pàrant, leanabh, piuthar, bràth'r,
Uile smuaintean bàigheil, caoin,
Caoimh air nèamh is caoimh a làth'r,
Bheir sinn duitse, Aon-Mhic Dhé,
Iobairt-mholaidh feadh gach ré.

5 Air son lànachd thìodhlac saor,
'Fhuaradh leinn o d' mhaitheas mór,
Trocair Dhé is subhailc dhaoin',
Blàithean gràis is gucag Glòir',
Bheir sinn duitse, Aon-Mhic Dhé,
Iobairt-mholaidh feadh gach ré.

6.5.6.5.
*(With Refrain.)*

## LAOIDH 337.

1 FEUCH an drùchd a' sileadh,
Air gach bile 's blàth ;
'Cur an céill le h-aighear
Maitheas Dhé do ghnàth.

Iobairt-thaing mo chridhe
Iocam fòs gach tràth,
'S luaidheam leis a' chruitheachd
Maitheas Dhé do ghnàth.

2 Fàiltichidh a' choille
Fàire geal an là,
'S i gu sèimh ag aidmheil
Maitheas Dhé do ghnàth.

3 Sruthan mear a' mhonaidh,
Ciod a tha e 'g ràdh ?
Tha e 'seirm gu beothail,
Maitheas Dhé do ghnàth.

4 Shuas fo sgàil a' bharraich,
Suigeartach, gun sgàth,
Tha na h-eòin ag aithris
Maitheas Dhé do ghnàth.

S.M.

## LAOIDH 338.

1 THIG Mac an Duine nuas,
Le feachd nan aingeal grinn,
Ri tuiteam réul, is grian fo ghruaim,
Is trompaid chruaidh a' seinn.

2 Chan aimsir i gu suain ;
Dùisgibh, a mhairbh, gu léir !
A theachd bidh mar an dealan luath,
A léumas cuairt nan spéur.

3 Ullaich do naoimh, a Dhé,
Fa chomhair teachd an là ;
Gach cridhe gluais gu cùram géur,
'S gu ùrnaigh dhéin a ghnàth.

4 Feitheamaid teachd na h-uair'
Le saoth'r 's le h-uamhunn naomh,
'S an tig thu rithist le do shluagh
Ga d' chuartachadh gach taobh.

5 'S ged chi, le geilt, an saogh'l,
Do chomharra 's a' ghréin,
Cuiridh tu feachd nan aingeal naomh
G' ar toirt-ne suas leat fhéin.

6.5.6.5. LAOIDH 339.

1 REULTAN beag' tha deàrrsadh
As na spéuran nuas,
'S crìdh'chan beag 'cur ùrnaigh
Gus na nèamhan suas.

2 Bilean beag' tha 'g aithris
Cliù is moladh Dhé,
'S iad ag iarraidh stiùraidh,
Agus cùrsa réidh.

3 Làmhan beag' tha paisgte
Air gach broilleach caomh,
Mu 'n teid iad a chadal,
'Guidhe beannachd naoimh.

4 Casan a bu luaineach,
'S sùilean briosg, fo shuain;
Aingle caomh an Athar
'Faireadh a chuid uan.

C.M.

## LAOIDH 340.

1 CIA mór do ghràdh do m' thaobhsa ghnàth,
A Spioraid Naoimh nam buadh,
Do stiùradh caomh, o là gu là,
Air neach cho peacach, truagh!

2 Chan fhairich mi do làmh ro chaomh
Ga m' shaodachadh gu caoin
Bho shlighe 'n uilc mar rinn mo mhàth'r,
'N uair bha mi 'm phàisdean faoin.

3 Ach dh' fhairich mi thu gleachd am chrìdh'
An aghaidh éu-ceirt dhéin;
'S is fios domh 'n uair is gràdh leam Dia
Gu bheil mo ghràdh uait fhéin.

4 'S, a Spioraid Naoimh, 'n uair dh' aoras mi
Gach moch-thrath 's aig àm tàimh,
Innsidh mo chrìdh' dhomh, le guth sèimh,
Gu bheil thu fhéin aig làimh.

5 Trath ghuidheam guidhidh tusa fòs,
Ag ùrnaigh air mo sgàth ;
Trath chaidleas mi chan aom ort suain,
Ach m' fhaire nì thu ghnàth.

*Moladh do 'n Athair, is do 'n Mhac,*
*Is fòs do 'n Spiorad Naomh,*
*Air son a' chaoimhneis is a' ghràidh*
*A thug thu dhomh cho caomh.*

*The last verse may be sung as a Doxology to the same tune.*

8.7.8.7.4.7. LAOIDH 341.

1 GLOIR is cliù do Dhia an t-Athair,
Is do Dhia am Mac ro chaoin ;
Glòir is cliù do Dhia an Spiorad—
Rìgh is Tighearn, Trì-an-Aon !
Glòir is moladh
Biodh do Dhia gu saogh'l nan saogh'l !

2 Glòir do 'n tì a nochd a ghràdh dhuinn,
'Ghlan gach lochd is truailleachd uainn !
Glòir do 'n tì thug 'fhuil g' ar teàrnadh,
'Thug dhuinn còir air rìoghachd bhuain !
Glòir is moladh
Iocamaid do Chrìosd, an t-Uan !

3 Glòir is cliù do Rìgh nan aingeal,
Ceann na h-Eaglais, Rìgh a shluaigh ;

Moladh Iosa, Rìgh nan cinneach,
Nèamh is talamh biodh a' luaidh !
Glòir is moladh
Biodh gu sìor do Rìgh nam buadh !

4 Glòir is moladh, cliù gu suthainn,
Togaidh feachd nan aingeal grinn ;
Rìoghachd, beairteas, neart, is urram,
Tha a' chruitheachd uile 'seinn ;
Glòir is moladh
Biodh do Rìgh nan Rìgh gach linn !

L.M.

## LAOIDH 342.

1 THA ghrian a nis a' streap nan spéur;
A' chruitheachd dhùisg fo 'gathan blàth';
A Thriath ro chaoimh, bi leinn gu léir,
Troimh uile dhèanadais an là.

2 Dhia, cruthaich annainn cridhe nuadh ;
Cuir treidhireas 'n ar briath'r 's 'n ar mèin ;
'S a' mhadainn ùr is dealrach snuadh,
Cuireadh 'n ar crìdh' a suaimhneas fhéin.

3 'S an sin, 'n uair chiaras feasgar nuas,
'S a bhios an duibhre 'g iadhadh dlùth,
Bho chogais fhìorghloin éireadh suas
Ar n-òran-molaidh chum do chliù.

Tha Crìosd is sinne nis 'n ar n-aon,
'S cha diùlt Dia toil a Mhic.

3 Fo dhealradh caomh a ghnuis' bu tric
A mheal mi nèamh a bhos;
Molaidh mi, uime sin, a ghràs
Is earbam as le fois.

C.M.

## LAOIDH 243.

1 THA 'n Ceann 'bha crùint' le droighionn cruaidh
Nis cuairtichte le glòir;
'S tha coron-rìgh is rìomhach snuadh
Mu 'n bhathais bhuadhaich, mhóir.

2 An inbh' is àirde dh' òrdaich Dia
Do dh' Ios' le còir 's le ceart,
Grian-soillse nèimhe, Crìosd an Triath,
Ard-riaghlair tréun nam feart!

3 'S e Crìosd is àgh do 'n dream 'tha 'n Glòir,
Is àgh nan slògh 's an t-saogh'l
D' an d' fhoillsich esan 'ainm ro mhór,
'S d' an eòl a chaoimhneas gaoil.

4 Is leò an crann le 'uile nàir,
'S le 'uile ghràsan fìor;
An sonas sonas nèimh' gu h-àrd,
'S an ainm sàr-ainm 'bhios sìor.

5 'S an t-saogh'l ged dh' fhuiling iad le Crìosd,
'S iad rìghrean Tìr an Aigh !
'S e 'n sòlas sìorruidh luaidh gun sgìos
Air dìomhaireachd a ghràidh.

6 An crann 'bheir dhoibhsan beatha 's slàint',
Thug dhàsan bàs is claoidh ;
An crann sin 's e am maoin 's an stà,
'S an sgèul gu h-àrd a chaoidh.

11.11.11.11. LAOIDH 244

1 O SIBHSE a shaoradh, nach daingean an stéidh
'Chaidh leagadh do 'r creideamh an gealladh ur Dé !
Ciod 'b' urrainn da 'labhairt nach dubhairt gu fìor,
Chum misneachd dhuibh 'theich air son fasgaidh gu Crìosd.

2 'S gach cor anns am bì thu, ma 's tinn no ma 's slàn,
'Dol fodha am bochdainn, no 'm pailteas a' snàmh,
Aig bail' is o 'n dachaidh, air tìr is air cuan,
Mar dh' fhéumas do latha, do neart bidh gu buan.

3 Garbh-thonnan an uamhais mu 'n cuairt duit ged iadh,
Na cuireadh sin geilt ort, oir 's mise do Dhia,
Is bheir mi dhuit cabhair is neart anns gach càs,
'S tu 'n crochadh ri deas-làimh mo chumhachd a ghnàth.

C.M. LAOIDH 345.

1 CEUD-GHIN na seachdain' ! tosdach, caomh,
Sàbaid ar Dé, cia grinn !
Là fois do 'n sgìth, is tlachd nan naomh,
Là cliù is molaidh bhinn.

2 Chuir gnùis mo Shlàn'gheir ortsa sgiamh,
Is miadh le 'ais'righ fhéin ;
'S e rinn diot là o nèamh 's o Dhia,
Os cionn gach là fo 'n ghréin.

3 Mar chuireas an céud-thoradh àgh
An déigh a' bhàrr' gu léir,
An dream a bheir do 'n t-Sàbaid gràdh,
Chì seachdain àigh d' a réir.

4 Seasam an diugh an aobhar Dhé—
'S leat fhéin an là, mo Thriath ;
'S a chum's gum faigh mi 'mhath gu léir,
Gluaiseam 's gach céum le fiamh.

5 Sguireadh gach saothair 's gach faoin-chleas,
'S feitheam air Dia an sìth ;
Labhram ri Dia, is gluaiseam leis,
'S mealaidh mi 'ghràdh gun dìth.

5.5.5.5. LAOIDH 346.

1 O SEINNIBH do Dhia;
Tha 'thoirbheartas sìor;
Is molaibh, gach ial,
A mhaitheas d' ar tìr;

2 Tha lànachd nan nial
A' sileadh o 'n spéur,
Is crùnaidh e 'bhliadhn'
'S a dóchais gu léir.

3 A thobraichean bhraon
Bho uaigneas nam beann,
'S a bhras-shruithean thaom
Air tiormachd nan gleann.

4 Tha aibhnichean Dhé
'Cur mais' air gach cluain,
'S tha choille 's am fèur
Fo sgeadachadh uain'.

5 Bidh mainnir is crò
Làn chaorach is uan,
'S air achaidhnean òir,
Bidh pailteas ga bhuain;

6 Bidh gean air gach raon,
'S ceòl ait o gach dùil,
'S theid moladh chlann-daoin'
A mhèudach' a' chiùil.

8.7.8.7. LAOIDH 246.

1 AOIS ar lean'bachd tha 'dol tharainn ;
'S geàrr gu crìch ar làithean òg' ;
Ann ar cuairt bidh sprochd is farran,
Iomadh gàbhadh, iomadh bròn.

2 Esan rinn gu h-ìosal, caomhail,
Triall troimh 'n fhàsach so e fhéin,
Thugadh dhuinn a ghràdh 's a naomhachd,
Dìon is stiùradh fad ar ré.

3 Eisdibh guth ar Slàn'gheir ghaolaich—
Leanaibh mise, lean'ban maoth' ;
Iosa, gleidh ar cas o chlaonadh ;
Treòraich sinn gach àm 's gach taobh.

4 Sgarar sinn gun dàil o chéile,
'S theagamh gur a h-ann gu bràth ;
O gun coinnich sinn ad rìoghachd !
O gun crùnar sinn gu h-àrd !

8.7.8.7. LAOIDH 247.

1 'S mòralach do chliù ri aithris,
'Shion, cathair àrd ar Dé !
Rinn an tì d' an ainm an Fhìrinn
Dhìotsa ionad naomh dha fhéin.

2 Tha Creag bhuan nan àl na stéidh dhuit;
  Chaoidh cha ghéill do bhunait cruaidh;
Feadh is balla-dìon duit Slàinte,
  'S aobhar-ghàire do luchd-fuath'.

3 Faicibh abhainn mhór na beatha,
  'Ruith o'n ghràdh tha maireann, fìor,
'Sàsachadh do shluaigh gach latha,
  'S a' cur airc air chùl gu sìor.

4 Có bhiodh fann 's a leith'd a dh' abhainn
  Casgadh 'ìot bho 'lànachd ghrinn—
Gràs mar Dhia a tha ga tabhairt,
  Saibhir, pailt, o linn gu linn?

5 Fèuch os cionn gach ionad-còmhnuidh,
  Carragh teine 's neòil gu h-àrd,
Mar bhall-maise is mar chòmhdach;
  'Nochdadh gu bheil Crìosd aig làimh.

6 Shlànaigheir, ma bhuineas mise
  Do 'n àrd-bhaile so tre ghràs,
Fuath no gaol o'n t-saoghal thigeadh,
  Ni mi uaill á d' ainm gu bràth.

7 'S diombuan, faoin, gach sìon air thalamh—
  'Uile shaibhreas agus 'uaill;
Sonas buan is ionmhas maireann
  Bidh a mhàin an Sìon shuas.

5 Na craobhan àrd' 's a' choille,
An réidhlein maiseach, grinn,
An luachair taobh an t-sruthain,
Is tric a thionail sinn;

6 Sùilean thug dhuinn gu 'm faicinn,
Is beòil a sheirm gach ial—
Cia mòr an Dia a chruthaich
Gach nì gu math 's gu fial!

8.7.8.7. LAOIDH 349.

1 ANN am baile Bhetle'm Iùda,
Astar fada thar a' chuain,
Bha, aon uair, na 'laighe, pàisdean,
Ann an uchd a mhàth'r na shuain.

2 Cha bu lùchuirt àillidh, ghreadhnach,
'S an do laigh an naoidhean caomh,
Le 'luchd-muinntir deas ga fhreasdal,
'S saighdearan ga dhìon gach taobh;

3 'S e bh' ann stàbull ìosal, suarach,
'S daimh na buaile sheas m' a cheann;
Anns an t-saogh'l a dhealbh a làmhan,
Cha robh ionad-tàimh dha ann.

4 Oir dh' fhàg esan glòir an Athar,
'S lùchuirt òir an Riogh'chd an àigh,
Agus ghabh e nàdur dhaoine,
Ann am mìorbhuileachd a ghràidh.

5 Ann an iomlanachd a thròcair,
'S eòl da nis ar n-airc 's ar truaigh,
Oir 'n uair bha e air an talamh,
Bhlais e masladh, bàs, is uaigh.

6 As ar leth, 's sinn lag is peacach,
Tha e 'tagar shuas air nèamh;
Dia is duine nis gu sìorruidh,
'Bha aon uair na leanabh sèimh.

L.M.

## LAOIDH 350.

1 DUIBHRE an fheasgair orm mu 'n dùin,
'S mu 'n laigh mi sìos gu cadal ciùin,
Togaidh mi 'n àird, a Thriath ro mhóir,
Laoidh shimplidh leinibh chum do ghlòir.

2 O cuir mo ghuth air ghléus gu binn,
Chum m' oran-feasgair dhuit a sheinn;
O dòirt do ghràdh am chridhe nuas,
A chum 's gun ruig mo laoidh do chluas.

3 Gabh fhéin mo chridhe beag gu caomh,
Is teagaisg e o d' chridhe naomh
A luaidh do thròcair is do thréin',
Bho éirigh gu ruig laighe gréin'.

4 Gleidh mi le d' shùil, a Dhé bhith-bhuain,
'S gu gràsmhor dean mo dhìon am shuain;
Is teachd an là mo shùil 'n uair chì,
Ad ionnsaidh éiridh smuain mo chrìdh.

8.7.8.7. LAOIDH 351.

1 RE na h-oidhche doilleir, cianail,
Triallaidh an luchd-turais grinn,
Air an t-slìgh' gu tìr a' gheallaidh,
'S òrain ait aca ga 'n seinn.

2 Romhainn, fèuch, troimh 'n duibhre 'deàrrsadh,
Solus-iùil mar shoills' an là;
Bràth'r le greim air làmh a bhràthar,
'Triall 's an oidhche dhuibh gun sgàth.

3 Làithreachd Dhé a mhàin mar shoillse
Air a phobull saorta gràidh,
'Fuadachadh gach geilt 's gach smalain,
'S air ar slìgh 'cur soluis àigh.

4 Aon chrìoch-àraid aig ar turas,
Aonachd creidimh, làidir, buan,
Aonachd dùil, a' sealltainn romhainn,
Aonachd earbs' á bàs an Uain.

5 Aonachd ciùil 'tha bilean mhìltean
'Togail suas o aonachd crìdh';
Aonachd siubhail, 's Dia na thoiseach,
Aonachd cunnairt, aonachd strìth.

6 Aonachd aoibhnis aig an ais'righ,
'N uair a ruigeas sinn an tràigh;
Dealradh gnùis aon Athar tharainn,
Agus sonas buan a ghràidh.

8.7.8.7. LAOIDH 352.

1 GHRAIDH ar Dé; O ghràidh gun choimeas,
Sonas nèimh air teachd 'n ar còir,
Suidhich ann ar crìdh' do chòmhnuidh,
Crùn d' ar taobh do thròcair mhór.

2 Iosa, tha thu iochdmhor, bàigheil;
Tha do ghràdh gun chrìch gun cheann;
Builich oirnn gu léir do Shlàinte,
Is dean tàmh 's gach cridhe fann.

3 Cuir do bheatha fhéin 'n ar crìdh'chan,
Thig g' ar dìon, a Dhia ro thréin;
Pill gu grad, 's am feasd na dìobair,
O na tréig do theampuill fhéin.

4 Togamaid gun tàmh do chliù-sa
Mar na h-aingle glòrmhor, grinn,
'G ìocadh molaidh dhuit is ùrnaigh,
Is mu mhèud do ghràidh a' seinn.

5 Dhia, ath-chruthaich sinn gu buileach,
'S dean sinn uile fìorghlan, naomh;
Air ar n-aiseag leat gu h-iomlan,
Mealamaid do Shlàinte chaomh.

6 Ghnàth o ghlòir gu glòir a' caochladh,
Gus an ruig sinn tìr an àigh,
Far an géillear leinn ar crùin duit,
'S sinn làn ioghnaidh, cliù, is gràidh.

L.M.

## LAOIDH 353.

1 MOLADH is cliù biodh dhuitse, Dhé;
Do mhòrachd cuiridh sinn an céill;
Na cinnich sléuchdaidh dhuit a sìos,
Ga d' aideachadh mar Thriath 's mar Rìgh.

2 Bheir sinn do d' ainm ro naomha glòir,
Le seraphan is ainglibh mór';
Na cumhachdan air nèamh gu h-àrd,
Cuiridh do chliù an céill gu bràth.

3 O, naomha, naomha, naomha, Dhé,
Iehóbha, beannaichte gach ré,
Tha nèamh is talamh làn de d' ghlòir,
De d' sholus, is de d' chumhachd mór.

4 Na h-abstoil fòs tha seirm do chliù,
'S a' cur am mèud àrd fhuaim a' chiùil;
Na fàidhean is na mart'raich ghrinn',
Sgaoilidh do ghlòir gu linn nan linn.

5 Moladh do 'n Athair, Dia nam Feart,
Air son a mhòrachd is a neirt;
Do 'n Mhac ro chaoin, 's do 'n Spiorad fhìor,
Aon Trianaid, beannaichte gu sìor.

C.M. LAOIDH 354.

1 SIOR luaidheam cumhachd sìorruidh Dhé,
Fear-togalach nam beann,
A sgaoil an cuan mu 'n chruinne-ché,
'S na spéuran os ar ceann.

2 Seinneam an gliocas 'rinn a' ghrian
Gu soillseachadh 's an là;
A' ghealach éisdidh fòs a bhriath'r,
'S na réultan géillidh dhà.

3 Sìor sheinneam maitheas Dhé gu h-àrd,
An saogh'l le biadh a lìon;
'S i 'chruitheachd uile gnìomh a làmh,
'S gur h-iomlan, math, gach sìon!

4 A Dhia, 'n uair sheallas mi gach taobh,
Cia greadhnach d' oibre mór'—
Gach maise 'sgaoil thu air an t-saogh'l,
'S na spéuran àrd le 'n glòir!

5 Gach craobh is lus, gach bile 's blàth,
Tha 'cur do ghlòir' an céill;
'S tha neòil nan spéur 's an doinionn àrd
Fo òrdugh ceart do bhéil.

6 'S i làmh mo Dhé mo dhìon gach là,
Stiùraidh e mi le shùil;
An dìochuimhnich mi gur h-e 'ghnàth
M' fhear-coimhid Dia nan Dùl?

C.M. LAOIDH 355.

1 AIR tròcairean mo Thriath ro naoimh
Mo theanga ghnàth ni luaidh;
Cia ait bhith 'seinn m' a thròcair chaoimh,
Is fòs ga 'mealtainn uaith.

2 Gu dealrach, maireann, mar tha ghrian,
'S cho àrd ri nèamh nan spéur,
Gun chaochladh, buan, o chian gu cian,
A Dhé, tha d' fhìrinn réidh.

3 Saor chùmhnant gràidh ar Rìgh 's ar Dé,
Mairidh gu linn nan linn;
'S gu muinghineach fo sgàil do sgéith,
Do naoimh ni tèarmunn grinn.

4 'S leat fhéin, a Dhé, an cuan 's am fonn,
A chruthaich thu le d' làimh;
Aig d' òrdugh éiridh fearg nan tonn,
'S aig d' òrdugh ni iad tàmh.

5 Air thalamh 's anns na nèamhan àigh,
Có 's Tighearn mar thu fhéin?
O lìonadh buaidh do Shoisgeil ghràidh,
Gach ceàrn a tha fo 'n ghréin.

8.7.8.7. LAOIDH 356.

1 MO Bhuachaille 's e Rìgh a' ghràidh;
Riaraichidh e gach tràth mi;
Ma 's leam e, 'mhaitheas caoin cha tràigh,
Ma 's leis-san fòs gu bràth mi.

2 Taobh shruithean uisge bheò, na 'ghras,
Ionaltraidh e gu sèimh mi,
Is far an guirme 'm fèur a' fàs,
Biadhaidh le lòn o nèamh mi.

3 Rag, faoin, is tric a chaidh mi thaobh,
Ach lorgaich e na ghràdh mi,
'S gu truacant' air a ghuaillean caomh',
Thug dhachaidh slàn le h-àgh mi.

4 An sgàil a' bhais, ad chuideachd fhéin,
Cha gheilt leam olc no ciùrradh;
Do lorg 's do bhat' ni taice thréun,
'S ni do chrann-céusaidh stiùradh.

5 Bòrd maiseach 's tu am làth'r a sgaoil,
Dh' ung mi le d' ghràs gu tairis,
'S le pailteas iongantach do ghaoil
Mo chupan tha 'cur thairis.

6 'S mar so, co-bhuan ri fad mo làith,
Silidh do làmhan maitheas;
Seinneam do chliù, mo Bhuachaill' gràidh,
Ad thigh, gu bràth, am flaitheas.

C.M.

## LAOIDH 357.

1 O GUN robh mìle teang' am bhèul,
Chum cliù m' Fhir-shaoraidh 'luaidh;
'S gun seinneam glòir mo Rìgh 's mo Dhé,
'S a ghràs le 'uile bhuaidh.

2 Mo Thighearn is mo Mhaighstir gaoil,
Gléus mi a sheinn do ghlòir';
'S gun sgaoilear leam mu 'n cuairt an saogh'l,
Mór urram d' ainm' ro mhóir.

3 Iosa, an t-ainm roimh 'n teich gach bròn,
'S a chuireas treòir 's a' chrìdh',
An cluas a' pheacaich ni e ceòl,
'S bheir beatha, slàint', is sìth.

4 Cuiridh e cumhachd uilc fo smachd,
Saoraidh e 'n cìomach bochd;
Ni 'fhuil an neach is duibhe geal—
Dh' ionnlaid e mis' o m' lochd!

5 Labhraidh e, is air éisdeachd ris,
Na mairbh gheabh beatha nuadh ;
Fagaidh e ait an cridhe brist',
Saoraidh e 'n t-ainnis truagh.

6 Am bodhar is am balbh le chéil,
Gheabh teanga 's cluas as ùr ;
An dall chì gnùis a Shlan'gheir ghaoil,
'S ni 'm bacach léum gu lùth'r.

7 Seallaibh ri Crìosd, a chlann nan daoin',
Fo chuibhreach peacaidh 'n sàs ;
Thig saorsa dhuibh troimh chreidimh 'mhàin,
Is fìreantachd troimh ghràs.

7.6.7.6.D. LAOIDH 358.

1 MO pheacaidh leag air Iosa,
Uan caomh, neo-lochdach, Dhé ;
Làn ghiùlain e gach aon diubh,
Is shaor o 'n eallach bhréun.
Thug mi mo chiont' gu Iosa,
Gu m' ionnlad o gach sal,
Tur glan na fhuil ro luachmhoir,
A rinn an corcur geal.

2 M' uil easbhuidh leag air Iosa ;
Gach lànachd annsan tha ;
'S e léighseas m' uile éucail,
'S a shaoras m' anam cràidht'.

Leag mi mo bhròn air Iosa,
  Gach uallach is gach càs ;
Bheir e dhomh uapa fuasgladh,
  'S am bhròn gun gabh e pàirt.

3 Tha m' anam 'n taic ri Iosa,
  An t-anam sgìth fo phràmh ;
A làmh dheas tha mu 'n cuairt orm,
  'S air uchd-san tha mi tàmh.
Is ionmhuinn leam ainm Iosa,
  Immanuel, Crìosd, an Triath ;
Mar fhàile milis, cùbhraidh,
  Tha 'ainm-san sgaoilt' an cian.

4 Bu mhiann leam bhith mar Iosa,
  Sèimh, macant', bàigheil, ciùin ;
Bu mhiann leam bhith mar Iosa,
  Do Dhia am leanabh rùin.
Bu mhiann leam bhith le Iosa,
  Gu h-àrd am measg a shluaigh,
A' seinn le naoimh a chliù-san,
  Is òran ait na buaidh'.

8.7.8.7.8.7. LAOIDH 359.

1 STIUIR sinn, Athair nèamhaidh, stiùir sinn
  Thar muir bhuairt an t-saogh'l nach fiù ;
Beathaich, treòraich, dìon, is gleidh sinn ;
  Chan 'eil còmhnadh ann ach thù ;
Ach a' mealtainn gach aon bheannachd,
  Ma tha Dia na 'Athair dhuinn.

2 Maitheanas, a Shlàn'gheir, thoir dhuinn;
Mèud ar laigse dhuitse 's léir;
Chaidh thu trìd an t-saogh'l so romhainn;
Mhothaich thusa 'uile phéin;
Lag is buairte, fann is claoidhte,
Trid an fhàsaich chaidh thu fhéin.

3 'Spioraid Dhe, a' teachd g' ar n-ionnsaidh,
Lìon le aoibhneas nèimh ar crìdh';
Measg le gràdh ar n-uile ruintean,
Sòlas de nach fàs sinn sgìth;
Mar so, sàthach, saorta, stiùirte,
Ni air bith cha mhill ar sìth.

C.M.

## LAOIDH 360.

1 TOGAIBH, O naoimh, ur cridhe suas
Bho dhoimhneachd bròin is cràidh;
An Comhfhurtair 'chaidh ghealltainn duibh,
Chan fhàg e sibh gu bràth.

2 "Gheabh e de m' chuid-sa," deir an Triath,
"Is nochdaidh e mo ghlòir;
Mo phobull stiùraidh e gu caomh,
'S an fhìrinn mar is còir."

3 Fèuch, sud an crann a ghiùlain Crìosd,
Fèuch iobairt iomlan Dhé;
'S e sud an tì a shaor a shluagh,
'Tha fulang bròin is péin.

4 Tha 'fhuil, tha 'fhulangas, 's tha 'bhàs,
Tha 'ais'righ, is tha 'bhuaidh,
Gu léir ag éigheach maitheanais,
'S a' labhairt sìth r 'a shluagh.

5 Mo Dhia, cia aoibhneach dhomh an sgèul!
'S e bheir do m' chogais sìth;
'S e sgaoileas duibhr', is ciont', is bròn,
'S a bheir dhomh sòlas sìor.

6 Togaibh, O naoimh, ur cridhe suas
Bho dhoimhneachd bròin is cràidh;
An tì a dh' fhuiling air ur son,
Chan fhàg e sibh gu bràth.

C.M.

## LAOIDH 361.

1 BHEIR mise cliù do Dhia gach uair;
A luaidh bidh ann am bhèul;
Ardaichidh m' anam m' Athair caomh—
A naoimh, biobh ait gu léir!

2 O molaibh leamsa Dia nam Feart;
Molamaid e le chéil';
Dh' iarr mise Dia, chual e, is bhuin
Mi as gach gàbhadh géur.

3 O molaibh Dia air son a shlàint',
'S a ghràis do pheacaich thruagh;
'M anam thug e o dhoimhneachd bàis,
Bho chradh, 's o dhòruinn chruaidh.

4 Tha aingle Dhé a' cuartachadh
A shluaigh air gach aon taobh,
Gu 'n dìon o aimhleas is o olc,
'S gu 'n toirt o dhosgaidh saor.

5 O faicibh agus fiosraichibh
Gur math da-rireadh Dia;
Is sona 'n ti d' an dòchas e,
'S an còmhnuidh ni e 'riar.

6 Bidh easbhuidh air na leògh'naibh òg',
'S an lòn air uairibh gann,
Ach ni air bith bhios chum an leas,
Chan àicheidh Dia d' a chlann.

8.7.8.7.D. LAOIDH 362.

1 DHE ro mhóir, d' an sléuchd na h-aingle,
Laoidh ar beòil na cuir air chùl;
Triath chlann-daoin' is aingeal glòrmhor,
Molaidh thu gu h-àrd gach dùil;
Triath gach uile thìr is chinneach,
Aosd' nan Làithean sìor is tù;
Fonnmhor, àrd, troimh 'n chruitheachd uile,
Cuirt' an céill gun tàmh do chliù.

2 Air son mòralachd do nàduir,
Fad thar smuain nan aingeal àrd,
Air son iongantais na cruitheachd,
Oibre gliocais mhóir is gràidh,

Air son gnìomharan do fhreasdail,
Aidichte thar lèud an t-saogh'l,
Rìgh na Glòir', fear-dìon gach créutair,
'S beannaichte do riaghladh caomh!

3 Ach do Shlàinte shaor cia saibhir,
Ged bha i fo sgàil car linn,
'Dol thar comas smuain is teangaidh;
Có ni 'n t-òran àrd a sheinn!
Dealradh greadhnach glòir an Athar,
'N e nach luaidhear leinn do ghlòir?
'Theangaidh, brist an tosdachd pheacach,
'S foillsich bàs an t-Slàn'gheir mhóir.

4 As an àite 's àird' 's na nèamhan,
Gu crann-céusaidh, bàs, is truaigh,
Rinn thu teachd a shaoradh pheacach—
Biodh do chliù gu bràth ga luaidh!
Rach an àird as ùr, mo Shlan'ghear!
Glac a rìs do rìoghachd mhór;
'S thig fa-dheòidh le d' chumhachd rìoghail,
'S meal an rìogh'chd gu léir le 'glòir.

L.M.

## LAOIDH 363.

1 A DHIA a thomhais ann ad làimh
Uil' uisgeachan ro mhór a' chuain,
'S a shuidhich umpa cearcall tràigh',
Le d' àithne chumhachdaich bhith-bhuain;

2 Trath ni na tuiltean éirigh suas,
'S a bhristeas air an tràigh am fearg,
Trath ghairmeas doimhn' gu doimhn' le fuaim,
'S a bhèucas sruithean uisge garg;

3 A' mhuinntir sin a theid air chuan,
A choimhlionadh an drèuchd 's an gnìomh',
'N uair bhios an long air bhàrr nan stuadh,
No measg nan sruithean cas ga snìomh;

4 Ceannsaich na tonnan garg, a Dhé;
A' ghaillionn ìslich chum do rùin;
Air ruaig na doininn biodh do chéum,
Is labhair d' àithne, "Tosd, bi ciùin!"

5 Mar sin, ad mhaitheas 'tha sìor chaomh,
Dìon d' òglaich anns gach gàbhadh dian,
Is treòraich iad, Fhir-stiùraidh naoimh,
Do 'n chaladh air am bi am miann.

L.M.

## LAOIDH 364.

1 A SPIORAID, thig—a Chalmain naoimh—
Is m' éucail pheacach cuir a thaobh;
Bi dhomh mar shoills' is mar fhear-iùil;
Mo smaoin 's mo chéum gleidh fhéin le d shùil.

2 Le lèus na fìrinn treòraich mi,
'S gum faic 's gun roghnaich mi mo shlìgh';
Am chridhe suidhich gràdh is fiamh,
A chum 's nach claon mo chéum o Dhia.

3 Stiùir mi gu Crìosd, an t-slighe nuadh,
'S na leig mi chaoidh air seachran uaith;
Stiùir mi gu naomhachd—slighe réidh,
Troimh 'mhàin an ruig mi tigh mo Dhé.

4 Gu tèaraint' gleidh mi le do làimh
Bho pheacadh is o eangach nàimh;
Stiùir mi gu Dia, mo shuaimhneas grinn;
'S mo shonas faigheam ann gach linn.

8.7.8.7.D. LAOIDH 365.

1 SITH is sonas biodh do 'n teach so,
Sìth do na tha 'n so a' tàmh;
Sìth troimh mhaitheanas a' pheacaidh;
Sìth mar eàrlas grinn na slàint';
Sìth o 'n tì a bheir gu fialaidh;
Sìth neo-aithnichte do 'n t-saogh'l;
Sìth o nèamh bhios maireann sìorruidh;
Sìth a thig o Dhia 's o 'ghaol.

2 Phrionns' na Sìth, bi thusa ghnàth leinn,
Is gabh còmhnuidh ann ar crìdh;
Misnich sinn le d' làithreachd ghràsmhoir;
Thigeadh nis do rìogh'chd an sìth;
Suas gu flaitheas tog ar dòchas,
Deònaich dhuinn mar sheilbh, gu bràth,
Slàinte iomlan agus ghlòrmhor,
Ann ad ionad naomh gu h-àrd.

L.M.

## LAOIDH 366.

1 O LA an àigh 's an d' roghnaich mi
Thu fhéin, mo Dhia 's mo Shlàn'ghear mór!
Is math 'thig gàirdeachas do m' chrìdh',
'S le h-aoibhneas ni e uaill is glòir.

2 O bóid an àigh, mo cheangal 'rinn
Ri Fear-mo-ghaoil, mo Chéile caomh!
Na 'theampull molam e gu binn,
'N uair chuartaicheas mi 'altair naomh.

3 Tha 'n gnìomh do-labhairt a nis réidh!
'S le Dia gu saor mi—'s leamsa Dia;
Tharraing e mi is lean mi è,
'S gu toileach ghéill do ghuth mo Thriath.

4 Gabh fois a nis, mo chridhe truagh,
'S an ionad so gabh fois gu sèimh;
Co 'n tì nach cuireadh duslach uaith,
Trath thairgteadh aran da o nèamh?

5 Na nèamhan chual' a' bhóid, is chì
Ga h-ùrachadh gach là de m' shaogh'l;
'S aig crìoch mo thurais fàgaibh mi
Mo bheannachd-bàis do 'n cheangal ghaoil.

## LAOIDH 367.

10.10.10.10.

1 STIUIR sinn, O Athair, ann an slìgh' na sìth,
Oir claonaidh sinn mur stiùir thu sinn gach lò,
Is fàsaidh imcheist agus doilghios-crìdh';
Stiùir sinn troimh Chrìosd, an t-slighe fhìor is bheò.

2 Stiùir sinn, O Athair, anns an t-slighe fhìor;
Mur treòraich thu, 's e 's dàn duinn ribe 's càs,
Iarrtais neo-ghlic a' cur ar n-òige clì,
'S gun earbs', gun dòigh, a' triall gu aois is bàs.

3 Stiùir sinn, O Athair, anns an t-slighe cheirt;
Gun d' iùl-sa gheabh sinn tuisleadh dall is péin,
Fo ghruaim 's fo dhuibhre 'strìth, gun eòl, gun neart;
Cha bhi ar turas tèaraint' ach leat fhéin.

4 Stiùir sinn, O Athair, chum do shìth gu h-àrd,
Cas agus garbh g' am bi ar slìgh' fo 'n ghréin,
Aoibhinn no brònach, mar a chì thu 's fheàrr,
'S an ruig sinn beatha iomlan annad fhéin.

## LAOIDH 368.

L.M.

1 ATHAIR air Neamh! do ghràdh neo-ghann,
Fhuair éirig do ar n-anma fann;
Ad làth'r tha sinne, peacaich thruagh,
A' grìosadh maitheanais o shuas.

2 Mhic Shìorruidh ! ar Fear-saoraidh gràidh,
Ar Triath, ar Sagairt, is ar Fàidh
Ad làth'r tha sinne, peacaich thruagh,
A' grìosadh gràis o 'r n-Athair shuas.

3 A Spioraid Naoimh ! a thogas 'n àird
An t-anam bochd o chiont' 's o 'n bhàs,
Ad làth'r tha sinne, peacaich thruagh,
A' grìosadh cumhachd bheò o shuas.

4 Dhia—'n t-Athair, Spiorad, 's Mac faraon,
An Diadhachd dhìomhair, Trì-an-aon,
Ad làth'r tha sinne, peacaich thruagh—
Gras, saorsa, 's neart, cuir oirnn a nuas.

8.7.8.7.D. LAOIDH 369.

1 SHLAN'GHEIR, deònaich dhuinn do bheannachd,
Nis mu 'n laigh sinn sìos gu tàmh ;
'S aithne dhuit ar lochd 's ar n-easbhuidh ;
Slàint' is saorsa thig o d' laimh ;
Ged tha cunnartan is saighdean
Ghnàth ag iadh mu 'n cuairt ar cinn,
D' aingle naomh tha ghnàth 'g ar faire ;
'S tèaraint' sinn is thusa leinn.

2 Cianail, dorch, ged bhios an oidhche,
Dorchadas chan fhalaich uait ;
'S tusa 'n tì tha ghnàth, gu caoimhneil,
'Cumail faire air do shluagh ;

'S bàs na 'n glacadh sinn 's an oidhche,
Is gum b' i ar leab' ar n-uaigh,
Sgeadaicht' ann am maise shìorruidh,
Dùisgeamaid 's na nèamhan shuas.

L.M.

## LAOIDH 370.

1 MOLAMAID d' ainm, a Dhia ro mhóir,
Mar chòmhla 'seinn do chliù 's do ghlòir;
'S gach àite aoraidh dhuit do naoimh,
D' an aithne mèud do mhaithis chaoimh.

2 Na h-aingle glaodhaidh riut gu léir,
A' seinn do chliù os cionn nan spéur;
Cerub is seraph àrd an glòir,
Nèamh is a chumhachdan ro mhór.

3 Na h-abstoil bidh 's a' chòisir àigh,
A' seinn le cuideachd naomh nam fàidh;
Na mart'raich ghlòrmhor, feachd nam buadh,
Air d' urram ni gu sìorruidh luaidh.

4 Is naomha, naomha, naomha, ceart,
Dia mór nan Sluagh, Ard-Rìgh nam Feart;
Tha feachd nan nèamh is sluagh an t-saogh'l
A' luaidh do mhòrachd is do ghaoil!

S.M. 

## LAOIDH 371.

1 AN Dia 'tha uile-ghlic,
Ar Slàn'ghear rìoghail, mór,
'S gach àite biodh a phobull naomh
Gu h-ùmh'l a' luaidh a ghlòir.

2 A chomhairle 's a ghaol,
'S a chùram duinn gun tàmh,
Ar cumail nì o olc 's o bhàs,
'S o eangach uilc ar nàimh.

3 Ar n-anma cuiridh e
An làth'r a ghnùis' an Glòir,
Neo-thruaillidh agus iomlan, grinn,
Le sonas an-mhor mór.

4 Mu 'chathair rìoghail shuas,
Bidh cuideachd ait a shluaigh,
A' moladh oibre mór' a ghràis,
'S air iongantais a' luaidh.

5 Gliocas is neart ro mhór,
Buinidh d' ar Slàn'ghear gaoil ;
Le mòrachd shìorruidh crùnar e
'S le cliù gu saogh'l nan saogh'l.

L.M.

## LAOIDH 372.

1 A CHLANN nan daoin', le àgh 's le fiamh,
Dearcaibh air oibre mór' an Triath ;
An saogh'l le 'uile thréubhan sluaigh,
A neart 's a mhaitheas biodh a' luaidh.

2 Na spéuran dùisgeadh òran binn,
A chur an céill an àilleachd ghrinn ;
A' ghrian, a' ghealach, 's feachd nan réul,
Cuireadh am farsaingeachd an sgèul.

3 An saoghal mór na fhalluinn uain',
Gach meas is blàth, air craoibh 's air cluain,
'S a' mhuir tha 'g iadh mu 'n chruinne-ché,
Ni luaidh air glòir gun choimeas Dhé.

4 Ach O cia glòrmhor saogh'l an àigh !
'S tigh-còmhnuidh Chrìosd, an Slàn'ghear gràidh,
Mac sìorruidh Dhé, an nàdur dhaoin',
A thug g' an saoradh 'fhuil, gach braon.

5 O m' anam, ruig an t-ionad grinn,
Is cuir an céill a chliù gu binn—
Ach dh' fhéumteadh clàrsach aingil mhóir,
Is sìorruidheachd a luaidh a ghlòir'.

S.M.

## LAOIDH 373.

1 ATH-BHEOTHAICH d' obair fhéin;
A Dhé, do ghàirdean rùisg;
Cluinneadh na marbhaibh guth do bheòil,
'S do phobull gluais is dùisg.

2 Ath-bheothaich d' obair fhéin;
Brist cadal trom a' bhàis;
Cuir beatha anns na h-éibhlean fuar',
Le anail bheò do ghràis.

3 Ath-bheothaich d' obair fhéin;
Cuir iarraidh anns gach crìdh',
Ort fhéin is air an aran bheò
A thig o d' làimh gun dìth.

4 Ath-bhothaich d' obair fhéin,
Is àrdaich d' ainm ro chaomh;
Beothaich ar gràdh dhuit fhéin 's do d' shluagh,
Le buaidh do Spioraid Naoimh.

5 Ath-bheothaich d' obair fhéin;
Cuir frasan ùrail, tlàth',
'S do bheannachd silidh oirnne nuas,
'S gheabh thusa 'n cliù gu bràth.

7.7.7.7. LAOIDH 374.

1 AINM Immanuel chaoimh r' a luaidh,
'S mìlse e na rogha 'chiùil;
Is na bhreith, na bhàs, 's na thruaigh,
Cuiridh m' anam 'uile dhùil.

2 "Faigheadh Dia 's na h-àrdaibh cliù,"
Sheinn na h-ainglean aig a theachd ;
Dhia, mo theanga gléus as ùr—
B' e mo chomain seinn, gu beachd !

3 Chum fo 'n lagh bhith gabhail 'àit'
An do nochdadh e 's an fheòil,
Air mo sgàth a' fulang bàis—
Is nach gluais mo bhèul gu ceòl ?

4 Gluaisidh ! molam 'ainm ro ghrinn,
Ged is diblidh, fann, mo luaidh ;
Oir na 'n diùltainn-sa bhith seinn,
Dh' éigheadh 'mach na clachan cruaidh.

5 Ceanglam h-uile h-ainm is fheàrr—
Céile, Caraid, Slàn'ghear, Uan,
Grian is Sgiath, Fear-dìon is Bràth'r—
Gràdh mo chrìdh' dhuit, sìorruidh, buan !

7.7.7.7. LAOIDH 375.

1 NIS tha 'n geamhradh air gach taobh,
'S nàdur teann fo 'n reothadh chruaidh ;
'S fuaraidh, lóm, gach lus is craobh,
'S gach sìon aognuidh mar an uaigh.

2 Chan 'eil e ach mar an dé
Bho 'n a rìoghaich samhradh uain',
Bho 'n a chruinnicheadh am fèur,
S o 'n a chrìochnaicheadh a' bhuain.

3 Làithean grianach dh' imich uainn ;
So mar theid ar bliadhnaidh as,
Aon air sàiltean aoin, gu buan,
'S iad na 's luaith' na chéile bras.

4 Tha ar beatha breòite, geàrr ;
'S faisg an geamhradh is an t-éug ;
'S mar an duilleag, seargt' air làr,
Tuitidh sinne bhàrr nan gèug.

5 Ach ni 'n talamh dùsgadh suas ;
Tillidh rithist dreach nam flùr,
'S éiridh nàdur as an uaigh,
Beò le beatha ghlòrmhoir, ùir.

6 Dhuinne fòs, an déigh ar fois,
Thig àm-dùsgaidh aoibhneach, mór,
'S gheabh ar feòil an dòchas clos
Gu ruig earrach buan na Glòir'.

7.7.7.7.7.7. LAOIDH 376.

1 MOLADH biodh d' ar Rìgh is glòir!
Air a cheann biodh crùn nach searg!
Iosa, 'n t-ainm a dhùisg ar ceòl,
Iosa 'dh' éirich o na mairbh,
Iosa, air a' bhàs 'thug buaidh,
Iosa, Slàn'ghear mór a shluaigh!

2 Ios' tha nis air dol a suas;
Thig na chòmhdhail aingle grinn;
Dùisgidh 'n spéur le caithreim chruaidh,
'S cliù a' Ghaisgich bidh ga sheinn:
"Fosglaibh suas, a gheataibh mór',
Slighe réidh do Rìgh na Gloir'!"

3 Fèuchaibh e na 'chathair-rìgh,
Dealradh glòir' na 'aodann àigh,
Aingle dha a' sleuchdadh sìos,
Dia na naomhachd is a' ghràidh.
Aoradh dha gach teang' is crìdh'
Glòir is moladh biodh d' ar Rìgh!

4 Iosa, dealraich air do shluagh;
Gléus ar teanga 's dùisg ar crìdh',
Chum bhith 'seinn le ainglibh shuas,
Ann an sonas buan gun dìth.
Cliù is urram, neart is glòir,
Biodh, gu bràth, do 'n t-Slàn'ghear mhór!

7.7.7.7.7.7. LAOIDH 377.

1 IOSA, Mhaighstir, 's leatsa mì,
Cheannaich mi dhuit fhéin gu daor,
Uain gun smal, le d' fhuil thar prìs,
'Dhòirt thu air mo sgàth cho saor.
Dìotsa biodh mo chridhe làn,
'S bitheam beò dhuit fhéin a mhàin.

2 'Thriathan eile thug mi géill;
Nis 's e fàth mo ghuidhe dhéin,
Umhlachd thoirt do ghuth do bhéil,
'S giùlan d' ainm' ro chùbhraidh fhéin:
Cò thagam air neamh ach thu?
'S nì 's an t-saogh'l chan fhiach 's chan fhiù.

3 Iosa, Mhaighstir, 's leatsa mì;
Gleidh mi dìleas, dlùth, a ghnàth;
Lìon le d' làithreachd àigh mo chrìdh',
'S misnich mi rè fad mo là.
Aig do chasan tuiteam sìos,
M' Uile anns na h-Uile, Ios'!

7.6.7.6. LAOIDH 378.

1 O 'S sona sibh, 'luchd-turais,
A bhuanaicheas gun sgìos,
Le Iosa mar ur coimpir,
Gu ruig ur Ceannard, Ios'!

2 O 's sona sibh 'ni saothair
Mar rinn e air son dhaoin';
O 's sona sibh 'tha acrach
Mar bha ur Maighstir caoin!

3 Air crann a thruaigh 's a chiùrraidh,
Ur peacaidh mheasadh dhà;
'S an crùn tha nis m' a cheann-san,
Thug Dia dha air ur sgàth.

4 An t-sùil troimh 'm faic sibh esan,
Ur dòchas, is ur miann,
An gràdh a sheallas ris-san,
'N uair dh' éireas bròn is pian,

5 Is teachdairean iad uaith-san,
G' ur tàladh suas g'a chòir—
Plathadh de shoills' a ghnùise,
Gathan o ghrian a ghlòir'.

6 Gach dèuchainn thig 'n ur caraibh,
Gach doilghios agus truaigh,
Na buairidhnean gun àirimh,
Nach sguir an taobh so 'n uaigh,

7 Ciod 'th' annta uil' ach séudan,
Séudan de luach ro mhór?
Ciod 'th' annta uil' ach fàradh
Bho 'n t-saogh'l so 'n àird gu Glòir?

8 O a luchd-turais aoibhinn,
Seallaibh gu neamh a suas,
Far am faigh bròn cho suarach,
Sonas cho mór mar dhuais !

6.5.6.5.

## LAOIDH 379.

1 NIS tha 'n latha seachad,
'S feasgar 'ciaradh nuas,
'S nèula tiugh na h-oidhche
Anns an iarmailt shuas.

2 Nis tha 'n dorch' a' laighe,
'S rionnag air an spéur ;
'S tha luchd-tàimh na coille
'Dol mu thàmh gu léir.

3 Iosa, thoir do 'n ànrach
Cadal fallain, ciùin ;
Sùilean beag' do leinibh,
Le do bheannachd dùin.

4 Aislingean gun bhuaireas
Deònaich fhéin do d' uain ;
Coimhid an luchd-mara,
Mach air uchd a' chuain.

5 Beannaich dream tha faire
Muinntir thinn 's fo phian ;
Dream tha 'n tì air droch-bheart,
Gleidh o 'm peacadh dian.

6 Rè na h-oidhche faide,
Sgaoileadh d' ainglean naomh'
Sgiathan geala tharainn,
'S faireadh iad r' ar taobh.

7 'S 'n uair a thig a' mhadainn,
Eiream leas a' ghréin,
Urail, glan, 's neo-lochdach
Ann ad shùilean fhéin.

8.7.8.7. LAOIDH 380.
*(With Refrain.)*

1 SHLAN'GHEIR 'n uair tha 'n là a' dùnadh,
'S neòil a' ciaradh air an spéur,
Biodh do Spiorad Naomh a' tùirling
Nuas le tròcair oirnn gu léir.

**Air gach cridhe cuir do shéul,**
**'S cuir le d' bheannachd sinn o chéil'.**

2 Gairm an t-Soisgeil a chaidh 'labhairt,
Beannaich dhuinn, O Athair naoimh;
'S biodh gach anam nis a' mealtainn
Comharr' air do thròcair chaoimh.

3 Rè na h-oidhche O na fàg sinn;
Furtaich air luchd-bròin is péin;
'S air ar neartachadh le d' ghràsan,
Mosglamaid aig gairm na gréin'.

4 Maith, a Dhé, ar peacaidh gnìomha,
'S olc ar smaointean ionnlaid uainn;
Dean sinn macant', naomh, is ìosal,
A réir eisimpleir an Uain.

4.4.6.D.

## LAOIDH 381.

1 THA mhadainn àill',
Le 'soillse àigh,
Ga m' dhùsgadh suas á m' shuain;
Is fios domh 's è
Gràdh saibhir Dhé,
'Ghabh curam caomh d' a uain.

2 Troimh 'n là gu léir,
Guidheam ort fhéin,
Thoir dìon is stiùradh caomh;
Gach lochd glan uam,
Ad fhuil thar luach,
Is fanam aig do thaobh.

3 O cuir do shìth
A stigh am chrìdh',
A Spioraid mhaith is mhóir;
Iompaich mi, Dhé,
Gu d' choltas fhéin,
Is ullaich mi chum Glòir'.

S.M.

## LAOIDH 382.

1 CIA baigheil àith'ntan Dhé,
  Cia sèimh a reachdan naomh'!
Ur n-uallach cuiribh air an Triath,
  'S earbaibh á 'chùram caomh.

2 An taic' ri 'fhreasdal caoin,
  A naoimh, gun airc, ni tàmh;
An tì d' am buin a' chruitheachd mhór,
  Stiùraidh e 'chlann le 'làimh.

3 O c' uime bhiodh tu 'caoidh,
  'S fo uallach-anma sgìth?
Ruig cathair-rìoghail d' Athar naoimh,
  'S faigh comhfhurtachd gun dìth.

4 A mhaitheas mór o chian,
  Tha soilleir do gach linn;
Gach uallach cuiream sìos na làth'r,
  Is togam òran binn.

8.7.8.7.

## LAOIDH 383.

1 CLIU do 'n Tighearn anns na h-àrdaibh;
  Aingle, molaibh e gu léir;
Grian is gealach seinneadh dhàsan,
  'S sibhse, 'réultan glan nan spéur.

2 Cliù do 'n Tighearn! thug e àithne,
Chual' a' chruitheachd Dia nam Feart;
Rinn e reachdan buan is daingean,
Chum an stiùradh anns a' cheart.

3 Cliù do 'n Tighearn! tha e glòrmhor,
'S buan a ghealladh is a ghràs;
Thug a naoimh le 'neart 's le 'chòmhnadh,
Buaidh air peacadh 's air a' bhàs.

4 Cliù do 'n Tighearn, Dia ar slàinte!
Feachd nan naomh tha 'luaidh a ghlòir';
Talamh 's nèamh 's a' chruitheachd àillidh,
Seinneadh cliù d'a ainm ro mhór!

10.10.10.10.10. LAOIDH 384.

1 IS fìor a dh' fhaodas Israël a ràdh—
Mur cùmteadh suas ar cùis le Dia nam Feart;
Mur biodh ar Dia 'g ar seasamh anns a' cheart;
Trath rinn luchd-millidh aingidh éirigh suas,
Gu feargach, dian, g' ar sgrios, gun iochd, gun truas;

2 Gu cinnteach dhèanteadh leò ar gearradh as,
'S ar slugadh beò, a réir mar bhreithnich sinn,
Aig mèud am feirg, mar 's ceart a mheasadh leinn;
'S mar thilgear sìos gach sìon le tuiltean garbh',
Ar n-anam bhiodh gu h-ìosal 'measg nam marbh.

3 Na sruithean garg' le 'n stuadhan uaibhreach, mór,
Sgriosadh is bhàthadh sinn, gun iochd, fo 'n tuinn;
Ach cliù do Dhia a dheònaich teàrnadh dhuinn,
'S nach d' fhuiling doibh ar sgrios gu tur 's gu léir,
Gu fuilteach, borb, le 'm fiaclan guineach, géur.

4 Mar èun á lìon an èunadair, gu beachd,
Ar n-anam sgìth rinn teicheadh as gu bras;
Bhristeadh an eangach teann, 's chaidh sinne as.
An ainm ar Triath ar dòchas tha gu léir,
A rinn, le 'neart, an saogh'l is nèamh nan spéur.

L.M.

## LAOIDH 385.

1 O THUS' tha 'tàmh 's na nèamhan mór',
Os cionn nan réul is dealrach glòir—
An t-ionad nach cuir féum gu bràth
Air gealach oidhch', no grian 's an là;

2 Ged shléuchdas mìltean duit gun tàmh,
Air sgàth do Mhic aig do dheas-laimh,
Furtaich air cuspairean a ghaoil,
A' triall fo dhoilghios anns an t-saogh'l.

3 Ar n-oidhch' tha dorch' 's ar là fo sgàil,
'S ma bheir thu uainn do làithreachd àill',
Dé 's dàn duinn, duslach truaillidh, fann
'S gun fhurtachd no fear-dìon duinn ann?

4 Tha 'n duibhre 's a cuid feachd gach taobh,
Gun mheas air Dia no 'Mhac ro chaomh ;
'S tha sinn' air chrith le uamhunn balbh ;
Na tionndaidh d' aghaidh uainn air falbh.

5 O cuidich sinn, a Dhia ro mhóir ;
Le d' ghàirdean furtaich agus fòir ;
Na lasadh ruinn do chorruich cheart ;
Pill ruinn ad ghràdh, O Dhia nam Feart!

C.M. LAOIDH 386.

1 DHIA, crom do chluas ri m' ghuidhe dhéin,
   Is m' ùrnaigh dhìomhair cluinn ;
Mo Rìgh 's mo Dhia, có ach thu fhéin
   'Ni furtachd orm am theinn ?

2 Mo Dhìa, 's a' mhadainn ruigeam thu,
   'S gu moch trath dh' éireas grian,
Le dòchas togam riut mo shùil ;
   Na diùlt domh m' iarrtas dian.

3 Am fìrean mealaidh beannachd caomh
   Bho làmhan fialaidh Dhé,
'S le 'fhàbhar ni e 'uile naoimh
   A chuartach' mar le sgéith.

C.M. LAOIDH 387.

1 AIR oighreachd shuas os cionn nan spéur,
'N uair dhearbhar dhomh mo chòir,
M' an-earbsa teichidh uam gu léir,
Is tiormaichear mo dheòir.

2 Ged bhiodh an saoghal rium a' strìth,
Le 'shleaghan teinnteach, dearg',
An làth'r na cruitheachd seasaidh mì;
'S faoin leam an Nàmh is 'fhearg.

3 Mar thuil ged thigeadh trioblaid nuas,
Is gaillionn doilghis mhóir,
Ruigeam gu slàn mo dhachaidh shuas,
Mo nèamh, mo Dhia, 's mo ghlòir!

4 An sin sìor shnàmhaidh m' anam sgìth,
An lànachd sìth mar chuan;
Tonn truaigh' gu bràth cha chràidh mo chrìdh',
'S mi 'n sòlas sìorruidh buan.

L.M. LAOIDH 388.

1 CHAN 'eil aon èun a ghabhas sgiath,
Troimh choille dhlùith 's air bhàrr nan sliabh,
No créutair anns a' chruinne-ché,
Nach 'eil a' mealtainn cùram Dhé.

2 An dìthreabh chian 's na creagan liath',
Ge uaigneach, tha thu 'n sin, a Dhia ;
'S an seachranaich gheabh beannachd nuas,
A ni o 'n fhàsach glaodh riut suas.

3 'S a' bhaile, 'n dùmhladas nan sràid,
'S an dìseart chiùin, is anns gach àit',
Bheir thusa, Dhé, dhuinn beannachd naomh,
Le truacantachd ar n-athar chaoimh.

4 Do bheannachdan tha teachd gach ial,
Air sgiathan luath' gu saibhir, fial,
Gu farsaing mar an saogh'l 's an cuan,
Is mar an t-sìorruidheachd, gu buan.

5 Biodh d'ainm ro naomh troimh 'n chruitheachd mhóir
Ga luaidh le h-urram agus glòir ;
'S do chliù biodh d' Eaglais fhéin a' seinn ;
Na nèamhan moladh thu gach linn!

## S.M. LAOIDH 389.

1 MO spiorad ann ad làimh,
Càiream, a Shlàn'gheir chaoimh ;
Chan fhàg thu m' anam truagh fo phràmh ;
'S tu mhàin an gràdh ro naomh.

2 Do thaic' 's i m' uile neart,
Ort dèanam tàmh gu ciùin ;
Is aidicheam thu naomh is ceart,
'S mi strìochdte ri do rùn.

3 Ge b' e bhios air mo chrann,
Is ceart do thoil 's gach sìon;
Air d' uchd-sa leagaidh mi mo cheann,
Gun gheilt roimh strìth nan sian.

4 Gu toileach gabhaidh mì,
Gach cùis, ma 's àgh no péin,
Oir gheabh mi annadsa gach nì,
Is anns gach nì thu fhéin.

S.M.

## LAOIDH 390.

1 ADHE, cia tlachdmhor, caomh,
D' uil' oibre mór a sheinn;
Bhith 'luaidh do chliù ad theampull naomh,
'S 'toirt ìobairt-mholaidh leinn!

2 Cia caomh, aig tùs an là,
Bhith 'cur an céill do ghràidh,
'S an oidhche fòs a bhith gun tàmh
Ag aithris sgèul an àigh!

3 Is air do Latha Naomh
Bhi seirm le crìdh' 's le bèul,
Leòsan 'ni aoradh dhuit gu caomh,
'S a chuireas d' ainm an céill.

4 Le laoidhean cliù is àigh,
Caithear gach Sàbaid leinn,
Is leanamaid an t-seirbhis ghràidh,
Air nèamh, gu h-àrd, gach linn.

8.7.8.7.7.7. LAOIDH 391.

1 GHLEIDH do mhaitheas rè an là sinn ;
Eisd ruinn mu 'n tig am duinn tàmh ;
Fad na h-oidhche dìon le d' làimh sinn ;
Tèarainn sinn o bhuaireas nàmh.
Iosa bi dhuinn ad fhear-dìon,
Riutsa earbaidh sinn gach sìon.

2 Coigrich anns an t-saogh'l, 's luchd-turais,
'S nàimhdean umainn air gach taobh,
Dìon sinn fhéin 's ar caoimh o chunnart ;
Gheabh sinn fois ad asgall naomh ;
'S trath thig sinn gu crìch ar ré,
Ni sinn tàmh an àros Dhé.

7.7.7.7. LAOIDH 392.

1 DIA na Sìth' a thog o 'n uaigh,
'Rìs Ard-Bhuachaille an tréud—
Iosa, Rìgh is Ceann a shluaigh—
Dìonadh e ar n-anm' o bhéud.

2 Dèanadh esan coimhliont' sinn
Anns gach gnìomh 'bhios taitneach dhà,
Chum a thoil gun dèanar leinn,
'S gleidheadh sinn gach oidhch' is là.

3 Esan 'chuir 's a' chùmhnant séul,
Le 'fhuil fhéin—ar Slàn'ghear gaoil—
'Chliùsan biodh gach crìdh' 's gach bèul
'Cur an céill gu saogh'l nan saogh'l. *Amen.*

8.7.8.7.D.

## LAOIDH 393.

TEARNADH oirnn a nis á Flaitheas,
  Gràs ar Trìath 's ar Slàn'gheir chaoimh ;
Gràdh an Athar Mhóir 's a mhaitheas ;
  'S deagh-ghean grinn an Spioraid Naoimh ;
Chum gun teid ri chéil' ar n-aonadh,
  'S ri ar Triath, le ceangal gràidh,
Is gum mealar leinn, gun chaomhnadh,
  Sìth is aobhachd Tìr-an-àigh. *Amen.*

C. M.

## LAOIDH 394.

O bitheam-sa air deas-làimh Chrìosd,
  Trath dhìobras fonn is cuan,
Is faigheam fàilte uaith air m' ainm,
  Gu sonas anmhor buan.

7.7.7.7.D.

## LAOIDH 395.

GLOIR Iehóbha biodh ga luaidh,
  Ghnàth na chùirtean naomh' le shluagh ;
Seinneadh ainglean rìogh'chd an àigh,
'S fòs an dream a bhlais a ghràdh—
Sluagh a' seinn gu nèamh a suas,
Aingle 'gairm gu talamh nuas.
Linn gu linn, is cuan gu cuan,
Moladh 'ainm gu sìorruidh buan. *Amen.*

L.M. LAOIDH 396.

1 GACH uile fhine 'tha fo 'n spéur,
Do 'n Chruithear thugaibh cliù gu léir;
Is feadh na cruinne biodh gach bèul
'Cur ainm an t-Slàn'gheir mhóir an céill.

2 A Dhé, is buan do thròcair chaomh,
'S is fìrinn shìorruidh d' Fhacal naomh;
Sgaoilear do chliù o chuan gu cuan,
Cho fad' 's a mhaireas grian is luan. *Amen.*

7.6.7.6.D. LAOIDH 397.

MOR chliù do Dhia an t-Athair,
Mór chliù do 'n Mhac ro chaomh,
Mór chliù do Dhia an Spiorad,
An Trianaid shìorruidh, naomh.
A phobull saorta, sléuchdaibh
Mu 'n cuairt do 'n chathair mhóir,
A' toirt do Dhia na aonar,
Gach urram, neart, is glòir. *Amen.*

C.M. LAOIDH 398.

MOR-BHEANNAICHT' agus cliùiteach fòs,
Gu robh Iehóbha tréun,
Gu sìorruidh suthainn, fad gach ré.
Amen agus Amen!

SALM lxxxix. 52.

C.M.

## LAOIDH 399.

1 SIOR-BHEANNAICHIBH Iehóbha mór,
O aingle tréun an neart,
'Tha 'dèanamh 'iarrtais mar is còir,
'S a' géilleachdainn d' a reachd.

2 Gach uile shluagh a bhuineas da,
Beannaichibh Dia a nis;
A sheirbhisich le 'n coimhlionar
Gach ni is toileach leis.

3 Uil' oibre feadh a thighearnais,
A rinneadh leis an Triath,
An Rìgh Iehóbha beannaichibh:
O m' anam, beannaich Dia!

SALM ciii. 20-22.

C.M.

## LAOIDH 400.

1 BEANNAICHT' gu robh an Tighearn Dia,
Dia Israël a ghnàth,
An tì a mhàin ni mìorbhuile
Le treise 's neart a làmh.

2 Beannaicht' gu robh gu sìorruidh buan,
'Ainm glòrmhor, uasal, fhéin;
Lìonadh a ghlòir gach uile thìr.
Amen agus Amen!

SALM lxxii. 18, 19.

# *LAOIDHEAN AGUS DAIN GHAIDHLIG.*

---

## LATHA 'BHREITHEANAIS.

1 AM feadh tha chuid is mò de 'n t-saogh'l
Gun ghaol do Chrìosd, gun sgoinn d'a reachd,
Gun chreideamh ac' gun tig e rìs,
'Thoirt breith na fìrinn air gach neach—

2 An cadal peacaidh tha 'd na'n suain,
A' bruadar pailtis de gach nì,
Gun umhail ac', trath thig am bàs,
Nach meal iad Pàrras o'n Ard-Rìgh—

3 Le cumhachd d' fhacail, Dhé, tog suas
An sluagh chum aithreachais na thràth,
'S beannaich an dàn so do gach neach
'Bheir seachad éisdeachd da le gràdh;

4 Mo smuaintean talmhaidh, Dhé, tog suas,
'S mo theanga fuasgail ann am bhèul,
A chum gun labhrainn mar bu chòir,
Mu ghlòir 's mu uamhunn Latha Dhé.

5 AIR mheadhon oidhch', trath bhios an saogh'l
Air aomadh thairis ann an suain,
Grad dhùisgear suas an cinne-daonn',
Le glaodh na trompaid' 's àirde fuaim.

6 Air nèul ro-àrd ni 'fhoillseach fhéin,
Ard-aingeal tréun, le trompaid mhóir,
Is gairmidh e air an t-saogh'l gu léir,
Iad a ghrad éirigh chum a' Mhòid.

7 "O cluinnibhs' uile, chlann nan daoin',
Nis thàinig ceann an t-saogh'l, gu beachd;
Léumaibh 'n ur beatha, sibhs' tha marbh,
Oir nis, gu dearbh, tha Ios' air teachd."

8 Is séididh e le sgal cho cruaidh
'S gun cuir e sléibhtean 's cuan nan ruith;
Fòs clisgidh na bhios marbh 's an uaigh,
Is na bhios beò le h-uamhunn crith.

9 Le osag dhoinionnach a bhéil,
An saogh'l so rèubaidh e gu garg,
'S mar dhùn an t-seangain 'dol na ghluais,
Grad bhrùchdaidh 'n uaigh a nìos a mairbh.

10 'N sin cruinnichidh gach cas is làmh
'Chaidh chur 's an àraich fad' o chéil',
'S bidh farum mór am measg nan cnàmh,
Gach aon diubh 'dol na 'àite fhéin.

11 Mosglaidh na fìreanaich air tùs,
Is dùisgear iad gu léir o 'n suain;
An anman tùirlingidh o Ghlòir,
G' an còmhlachadh aig bèul na h-uaigh'.

12 Le aoibhneas togaidh iad an ceann;
Tha àm am fuasglaidh orra dlùth;
Is mar chraoibh-mheas fo iomlan blàth,
Tha dreach an Slànaighear na 'n gnùis.

13 Tha obair Spiorad Naomh nan gràs.
Air glanadh 'n nàduir o 'n taobh steach,
'S mar thrusgan glan tha ùmhlachd Chrìosd
Ga 'n dèanamh sgiamhach o 'n taobh mach.

14 Dùisgear na h-aingidh suas na 'n déigh,
Mar bhéisdean gairisneach as an t-sloc,
'S o ifrinn thig an anman truagh,
'Thoirt coinnimh uamhasaich d' an corp.

15 'N sin labhraidh 'n t-anam brònach, truagh,
R' a choluinn oillteil, uamharr', bhréun—
"Mo chlaoidh! ciod uime 'n d' éirich thu
'Thoirt peanais dhùbailt' oirnn le chéil'?

16 "O 'n éiginn dòmhsa dol a rìs
Am prìosan neòghlan steach ad chré?
Mo thruaighe mi gun d' aontaich riamh,
Le d' ana-mianna brùideil fhéin.

17 "O 'm faigh mi dealach' riut gu bràth?
No 'n tig am bàs am feasd ad chòir?
'N drùigh teine air do chnàmhan iar'nn?
No dibh-fhearg Dhé, an struidh i d' fheòil?"

18 Eiridh na rìghrean 's daoine-mór,
Gun smachd gun òrdugh nis na 'n làimh ;
'S chan aithn'ear iad am measg an t-sluaigh,
Bho 'n duine thruagh 'bha ac' 'n a thràill.

19 'S na daoine uaibhreach leis nach b' fhiù
Gun ùmhlaicheadh iad fhéin do Dhia ;
O faic a nis iad air an glùn,
A' deanamh ùrnaigh ris gach sliabh !

20 " O chreagan, tuitibh air ar ceann,
Le sgàrnaich gharbh de chlachan cruaidh',
Is sgriosaibh sinn á tìr nam beò,
A chum 's nach fhaic sinn glòir an Uain."

21 A mach as 'uamhan gabhaidh 'thriall
An Diabhul 's a chuid ainglean fhéin,
Ge cruaidh e, 's éiginn teachd a làth'r,
A' slaodadh 'shlabhraidh as a dhéigh.

22 'N sin fàsaidh rugha anns an spéur,
Mar fhàir' na maidne 'g éirigh dearg,
Ag ìnnseadh gu bheil Iosa fhéin
A' teachd na 'dhéigh le latha garbh.

23 Grad fhosglaidh as a chéil na neòil,
Mar dhorus seòmair an Ard-Rìgh,
Is foillsichear am Britheamh mór,
Le glòir is greadhnachas gun chrìch.

24 Tha 'm bogha-frois mu 'n cuairt d' a cheann,
'S mar thuil nan gleann tha fuaim a ghuth';
Mar dhealanach tha sealladh 'shùl
A' spùtadh as na nèulaibh tiugh'.

25 A' ghrian, àrd lòchran nan spéur,
Do ghlòir a phearsa géillidh grad;
An dealradh drillseach 'thig o 'ghnùis,
A solus mùchaidh e air fad.

26 Cuiridh i uimpe culaidh-bhròin,
'S bidh 'ghealach mar gun dòirt' oirr' fuil,
Is crathaidh cumhachdan nan spéur,
A' tilgeadh nan réul as am bun.

27 Bidh iad air udal anns an spéur,
Mar mheas air géig ri ànradh garbh,
'Tuiteam mar bhraonaibh dh' uisge dlùth,
'S an glòir mar shùilean duine mhairbh.

28 Air carbad teine suidhidh e,
'S mu 'n cuairt da bèucaidh 'n tàirneanach,
A' dol le 'ghairm gu crìoch nan nèamh,
'S a' rèub' nan nèul gu doinionnach.

29 Bho chuibhlibh 'charbaid thig a mach
Sruth mór de theine laist' le feirg,
Is sgaoilidh 'n tuil ud air gach taobh,
A' cur an t-saogh'l na lasair dheirg.

30 Leaghaidh na dùilean nuas le teas,
Ceart mar a leaghas teine céir ;
Na cnuic 's na sléibhtean lasaidh suas,
'S bidh teas-ghoil air a' chuan gu léir.

31 Na beanntan iargalt' nach d' thug seach
An stòras riamh do neach d' an deòin,
Tha iad gu fialaidh 'taosgadh mach
An ionmhais leaght' mar abhainn mhóir.

32 Gach neach 'bha sgrìobadh cruinn an òir,
Le sannt, le dò-bheart, no le fuil,
Làn chaisgibh nis ur n-ìotadh mhór,
'S a nasgaidh òlaibh dheth o 'n tuil.

33 O sibhse 'rinn ur buil de 'n t-Saogh'l,
Nach tig sibh 's caoinibh e gu géur,
'N uair tha e 'gleachdadh ris a' bhàs,
Mar dhuine làidir 'dol do 'n éug !

34 A chuisle, 'chleachd bhith fallain, fuar,
Ri mireig uaibhrich feadh nan gleann,
Tha teas a chléibh ga 'n smùidreadh suas
Le goilibh buaireis feadh nam beann.

35 Nach faic sibh chrith tha air mu 'n cuairt,
'S gach creag a' fuasgladh anns gach sliabh !
Nach cluinn sibh osnaich chruaidh a bhàis,
'S a chrìdh' a' sgàineadh stigh na chliabh !

36 An cùirtean gorm tha nunn o 'n ghréin,
'S mu 'n cuairt do 'n chruinne-ché mar chleòc,
Crupaidh an lasair e r'a chéil',
Mar bhéilleig air na h-éibhlean beò.

37 Tha 'n t-athar ga thachd le nèulaibh tiugh',
'S an toit na meallaibh dubh' 'dol suas,
'S an teine millteach 'spùtadh mach,
Na dhualan caisreagach mu 'n cuairt.

38 Timchioll a' chruinne so gu léir,
Borb-bhèucaidh 'n tàirneanach gu bras,
'S bidh 'n lasair 'lomadh glòir nan spéur,
Mar fhalaisg ris na sléibhtean cas.

39 Is chum an doinionn 'fhadadh suas,
Bho cheithir àirdibh gluaisidh ghaoth,
Ga sgiùrs le neart nan aingeal tréun,
'Luathach an léir-sgrios o gach taobh.

40 Tha obair nan sè làith' 'rinn Dia
Le lasair dhian ga chur na sgaoil—
Cia mór do shaibhreas, 'Rìgh nam Feart,
Nach ionndrainn casgradh mhìle saogh'l !

41 'M feadh tha gach nì an glacaibh 'n éig,
'S a' chruitheachd gu léir dol bun os cionn,
Teannaidh am Britheamh oirnne dlùth,
A chum gach cùis a chur gu ceann.

42 'N sin gluaisidh e o àird' nan spéur,
Air cathair a mhòrachd fhéin a nuas,
Le greadhnachas nach fhacas riamh,
'S le 'Dhiadhachd sgeadaichte mu 'n cuairt.

43 Tha mìle tàirneanach na 'laimh.
A chum a naimhde sgrios am feirg,
Is fonn-chrith orr' gu dol an greim,
Mar choin air éill, ri àm na seilg'.

44 Aingle gun àirimh tha na chùirt,
Le 'n sùilean suidhicht' air an Rìgh,
Chum ruith le 'òrdugh-san gun dàil,
'S na h-uile àit' ga 'n cur an gnìomh.

45 O Iùdais, thig a nis a làth'r,
'S gach neach rinn bràithreas riut ad ghnìomh;
An dream a dh' àicheidh creideamh Chrìosd,
No 'reic e air son nì nach b' fhiach.

46 A shluagh gun chiall, thug miann do 'n òr,
Roimh ghlòir is aoibhneas flaitheas Dhé,
Ur malairt ghòrach faicibh nis,
'S an sgrios a thug sibh oirbh fhéin.

47 'S a mhuinntir uaibhreach, le 'm bu nàr
Gun cluinnteadh cràbhadh dha 'n ur teach,
Faicibh a ghlòir, 's na b' ioghnadh leibh
Ged dhruid e sibh á 'rìogh'chd a mach.

48 O Heroid, faic a nis an Rìgh
D' an d' thug thu spìd is masladh mór,
Ga 'sgeadachadh le trusgan ruadh,
Mar shuaicneas-sgallais * air a ghlòir ;

49 Nach faic thu Britheamh 'n t-saogh'l gu léir,
'S mar éudach uime 'n lasair dhearg,
A' teachd thoirt duais do dhaoine còir',
'S a sgrios luchd-dò-bheirt ann am feirg.

50 Is thusa, Philat, tog do shùil,
'S gum faic thu nis am mùthadh mór ;
An creid thu gur e sud an tì
A rinn thu dhìteadh air do mhòd ?

51 An creid thu gur e sud an ceann
Mu 'n d' iath gu teann an sgitheach géur?
No idir gur i sud a' ghnùis
Air 'n do thilg na h-Iùdhaich sileadh bréun ?

52 Am bu leòir gun theich a' ghrian air cùl,
A' diùltadh fianuis thoirt do 'n ghnìomh ?
Ciod uim' nach d' fhuair a' chruitheachd bàs,
'N uair chéusadh air a' chrann a Triath ?

53 Cuiridh e 'ainglean mach gach taobh,
Chum ceithir ghaoithibh 'n domhain mhóir,
A chuartachadh gach aon de 'n t-sluagh
A steach gu luath a dh' ionnsaidh Mhòid.

---

* Suaicheantas-sgallais.

54 Gach neach a dh' àitich coluinn riamh,
Bho 'n ear 's bho 'n iar tha nis a' teachd,
Mar sgaoth de bheachaibh 'tighinn mu ghéig,
An déigh dhoibh eirigh 'mach o'n sgeap.

55 'N sin togaidh aingeal glòrmhor suas
Ard bhratach Chrìosd, d' an suaicneas* fuil,
A chruinneachadh na ghluais 's a' chòir,
'S d' a fhulangas rinn dòigh is bun.

56 "Do m' ionnsaidh cruinnichibh mo naoimh,
Is tionailibh gach aon de 'n dream
A rinn gu dìleas is gu dlùth,
Le creideamh 's ùmhlachd, ceangal leam."

57 'N sin tionnsgnaidh 'm Bri'mh air cùis an là,
A chum a nàimhdean chur fo bhinn',
Is fosglaidh e na leabhraichean suas,
Far 'bheil peacadh 'n t-sluaigh air chuimhn'.

58 Fosgladh e 'n cridhe mar an céudn',
Air dhòigh 's gur léir do n' h-uile neach
Gach uamharrachd bha 'gabhail tàimh
Air feadh an àrois ud a steach.

59 'N uair chi iad an sealladh so dhiubh fhéin
Is dearbh gur léir doibh ceartas Dhia;
'S bidh 'n gruaidh a' leaghadh as le nàir
Nach lugha cràdh na teine dian.

---

* Suaicheantas.

60 Togaidh an trompaid rìs a fuaim—
Na labhradh is na gluaiseadh neach,
Air chor 's gun cluinn gach beag is mór
A bhreith thig air gach seors' a mach—

61 "A dhaoine sanntach, 'thréig a' chòir,
'S a leag ur dòchas air an toic,
'S a ghlais gu teann ur cridhe suas,
'S a dhruid ur cluas ri glaodh nam bochd;

62 "An lomnochd cha do dhìon o'n fhuachd,
'S do 'n acrach thruagh cha d' thug sibh biadh,
Ged lìon mi fhéin ur cisd' de lòn,
'S ur tréuda chuir am mòid gach bliadhn'.

63 "Chan 'eil sibh iomchuidh air mo rìogh'chd,
As eugmhais fìrinn, iochd, is gràidh;
'S o'n rèub sibh m' ìomhaigh dhìbh gu léir,
Agraibh sibh fhéin 'n ur sgrios gu bràth.

64 "Is sibhs' bha 'guidheachan gu dian
'Gun glacadh 'n Diabh'l ur n-anma fhéin,'
'S mithich ur n-ùrnaigh fhreagradh dhuibh,
'S na h-abraibh chaoidh gur cruaidh a' bhinn'.

65 "Is sibhs' a rinn ur teanga fhéin
A ghéurachadh chum uilc mar sgian,
Le tuaileas, cùl-chainnt, agus brèug,
'S le blais-bhéum 'tabhairt béum' do Dhia;

66 "A nathraiche millteach, 's oillteil greann,
Cha bhinn leam ceòl ur srannraich àird,
'S chan éisd o 'r teangaidh ghòbhlaich cliù,
Le drùchd a' phuinsein air a bàrr.

67 "Is sibhs' thug fuath do m' òrduigh'n naomh',
Is leis nach b' ionmhuinn, caomh, mo theach,
Leis am bu bhliadhna suidhe uair
Am àros 'tabhairt cluais' do m' reachd;

68 "Cionnas a mhealas sibh gu bràth,
Am sheirbhis, Sàbaid shìorruidh, bhuan,
No cionnas bheir ur n-anam gràdh
Do 'n nì d' an d' thug ur nàdur fuath?

69 "Luchd-mì-ruin agus farmaid mhóir,
D' an dòruinn iomlan sòlas chàich;
Le doilghios géur a' cnàmh ur teang'
Mu neach 's am bith oirbh fhéin bheir bàrr;

70 "Cionnas a dh' fhaodas sibh gu bràth
Làn shonas 'àiteach ann an Glòir,
Far am faic sibh na mìltean dream
Ga 'n àrdach' os ur cionn gu mór?

71 "Cho fad 's bu léir dhuibh, feadh mo rìogh'chd,
Neach 'b 'àirde inbhe na sibh fhéin,
Nach fad'adh mì-run 's farmad-cùirt
Tein' ifrinn duibh am flaitheas Dhé?

72 " Is sibhs' an slìgh' na neò-ghloin' 'ghluais,
'S gu sònraicht' 'thruaill an leaba-phòsd';
Gach neach a thug do m' naomh-reachd fuath,
Ga 'n tabhairt suas do thoil na feòl' ;

73 " Mar b' ionmhuinn leibh bhith 'losgadh 'n teas
Ur n-uabhair, dheasaich mi dhuibh fearg,
Leaba dhearg-theth 's an laigh sibh sìos,
Am braithibh-lìn de lasair dheirg.

74 " Ged bheirinn sibh gu rìogh'chd mo ghlòir',
Mar mhucan steach gu seòmar rìgh,
Ur nàdur neòghlan bhiodh ga chràdh
Le 'r miannaibh 'bàsachadh chion bìdh.

75 " Gach neach 'tha iomchuidh air mo rìogh'chd,
Nis teannadh sibhse chum mo dheis,
'S cruinnichibh seachad chum mo chlì
A' chrìonach o na crannaibh-meas."

76 'N sin tearbaidh e a chum gach taoibh
Na caoirich o na gabhraibh lom',
Ceart mar ni buachaille an tréud,
'N uair chuartaicheas e 'spréidh air tóm.

77 'N sin labhraidh e ri luchd a dheis—
" Sibhse tha deasaichte le m' ghràs,
Thigibh is sealbhaichibh an rìogh'chd
Nach faic a sonas crioch gu bràth.

78 "Spealg mise 'n geat' 'bha oirbhse dùint',
Le m' ùmhlachd 's m' fhulangas ro ghéur,
'S dh' fhosgail an t-sleagh gu farsaing suas,
Am leth-taobh dorus nuadh dhuibh fhéin.

79 "Chum craobh na beath' tha 'm Pàrras Dhé,
Le aoibhneas teannaibh steach d' a còir,
'S a feartan iongantach gu léir
Dearbhadh ur n-uile chréuchd 's ur leòn.

80 "An claidheamh 'bha rùisgte, laist', ga dìon
Bho làimh ur sinnsear, Adhamh 's Eubh',
Rinn mise truaill de m' chridhe dha,
'S a lasair bhàth mi le m' fhuil fhéin.

81 "Fo 'dosraich ùrair suidhibh sìos,
Nach searg 's nach crìon am feasd a blàth,
'S mar smeòraichean am measg a gèug
Chum molaidh gléusaibh binn ur càil.

82 "Le 'maise sàsaichibh ur sùil,
Is oirbh fo 'sgail cha drùigh an teas;
Bho 'duilleach cùbhraidh òlaibh slàint',
Is biobh neo-bhàsmhor le a meas.

83 "Gach uile mheas 'tha 'm Pàrras Dhé,
Tha nis gu léir neo-thoirmisgt' dhuibh;
Ithibh gun eagal o gach géig;
An nathair nimh' cha téum a chaoidh.

84 " Is uile mhiann ur n-anma fhéin
Làn shàsaichibh gu léir an Dia—
Tobar na fìrinn, iochd, is gràidh,
A mhaireas làn gu cian nan cian.

85 " Mór innleachd iongantach na Slàint'
Sìor rannsaichibh air àird' 's air lèud,
'S feadh oibrichean mo rìoghachd mhóir,
Ur n-eòlas miannach cuiribh 'm mèud.

86 " Ur n-aoibhneas, mais', ur tuigs', 's ur gràdh,
Bitheadh gu sìorruidh fàs na 's mò,
'S cha choinnich sibh aon ni gu bràth,
'Bheir air ur n-anam cràdh no leòn.

87 " Chan fhaca sùil 's cha chuala cluas,
Na thaisg mi suas de shonas duibh;
Imichibh is biodh ur dearbhachd fhéin
'Sìor-innseadh sgéil duibh air, a chaoidh."

88 Ach ris a' mhuinntir 'th' air a chlì,
O labhraidh e na dhìogh'ltas cruaidh—
" A chuideachd nach d' thug gràdh do Dhia,
A chum an Diabhuil siùbhlaibh uam.

89 "'S mo mhallachd maille ribh gu bràth,
A chum ur cràdh 's ur cur gu pian;
Gluaisibh-sa chum an teine mhóir,
Gu 'r ròsdadh ann gu cian nan cian."

90 Mar sgàin an talamh as a chéil',
'N uair ghabh e teaghlach Chórah steach,
Ceart làimh riu fosglaidh 'n uamh a bèul,
'S i mèananaich air son a creich'.

91 Is mar shluig a' mhuc-mhara mhór
Iònas, 'n uair chaidh a thilgeadh mach,
Ni slugan dubh an dara bàis
A charbad iathadh umpa steach.

92 'S an uamha taobhaidh iad r' a chéil'
A ghluais na 'm beath' gu h-éucorrach—
Luchd-mionn, is mortaidh, 's fianuis-bhréig.
Luchd-misg, is rèubainn, 's adhaltrais.

93 Mar chualaig dhris, an ceangal teann,
An slabhraidh tha gach dream leo fhéin,
'S an comunn 'chleachd bhith 'n caidreamh dlùth,
Mar bhioraibh rùisgte 'dol na 'n cré.

94 Mar leòghann garg fo chuibhreach cruaidh,
Le 'thosgaibh 'rèubadh suas a ghlais,
An slabhraidh cagnaidh iad gu dian,
'S gu bràth cha gheàrr am fiacla phrais.

95 Bidh iad gu sìorruidh 'n glacaibh bhàis,
'S an crìdh' ga fhàsgadh asd' le bròn ;
Ceangailt air cuan de phronnasg laist',
'S a deatach uaine tachd' an sròin'.

96 Mar bhàirnich fuaighte ris an sgeir,
Tha iad air creagan goileach teann,
Is dibh-fheirg Dhé a séideadh 'chuain
Na thonnan buaireis thar an ceann.

97 Trath dhùineas cadal cruaidh an sùil,
Teas feirg' 's an-dòchas dùisgidh iad ;
A' chnuimh nach bàsaich 's éibhle beò,
A' cur an dòruinn shìorruidh 'meud.

98 Air ifrinn 'n uair a gheabh iad seilbh,
'S làn dearbhadh có d' an toir iad cìs,
Faodaidh sinn cuid de 'n gearan truagh
'Chur anns na briathran cruaidh' so sìos—

99 " Bho staid na neo-ni 'n robh mi 'm thamh,
Ciod uime dh' àrdaich Dia mo cheann ?
Mo mhìle mallachd aig an là
'N do ghabh mo mhàthair mi na 'broinn.

100 " Ciod uime fhuair mi tuigse riamh,
No ciall is réusan chum mo stiùr' ?
Ciod uim' nach d' rinn thu cuileag dhiom,
No durrag dhìblidh anns an ùir ?

101 " Am mair mi 'n so gu saogh'l nan saogh'l ?
'N tig crìoch no caochladh orm gu bràth ?
A bheil mi nis 's an t-sìorruidheachd bhuain,
A' snàmh a' chuain a tha gun tràigh ?

102 " Ged àiream uile réultan nèimh,
Gach fèur is duilleach riamh a dh' fhàs,
Mar ris gach braon a tha 's a' chuan,
'S gach gaineamh a chuartaicheas an tràigh ;

103 " Ged chuirinn mìle bliadhna seach,
As leth gach aoin diubh sud gu léir,
Cha d' imich seach de 'n t-sìorruidheachd mhóir
Ach mar gun tòisicheadh i 'n dé !

104 " Ach O 'n do theirig tròcair Dhia ?
'S am pian e mi gu saogh'l nan saogh'l ?
Mo shlabhraidh 'n lasaich e gu bràth ?
No glas mo làmh an dean e 'sgaoil' ?

105 "'M bi 'm bèul a dh' òrdaich Dia chum seinn,
Air feadh gach linn, a chliù gun sgìos,
Mar bhalgan-séididh 'fadadh suas
Na lasrach uain' an ifrinn shìos ?

106 " Ged chaidh mo thruaighe thar mo neart,
Gu deimhin fhéin is ceart mo bhinn ;
Ach c' fhada bhios mi 'n so ga m' chràdh,
Mu 'm bi do cheartas sàitheach dhìom ?

107 " No 'm bi thu dìoghalt' dhìom gu bràth ?
'N deach' laghan nàduir chur air chùl ?
Mo thruaighe mi ! 'n e so am bàs
A bhagair thu air Adhamh 'n tùs ?

108 " Air sgàth do dhìogh'ltais 'm bi thu snìomh
Snàithean mo bheath' gu sìorruidh caol?
Nach leòir bhith mìle bliadhn' ga m' losg'
As leth gach olc rinn mi 's an t-saogh'l?

109 " Ged lean do dhìogh'ltas mi gu m' chùl,
Chan àrdaich e do chliù, a Dhé,
'S chan fhiù do d' mhòrachd d' fhearg a chosd
Air comharra cho bochd rium fhéin.

110 " O Dhia, nach sgrios thu mi gu tur?
'S le d' chumhachd cuir air m' anam crìoch,
'S gu staid na neo-ni tilg mi uait,
Far nach 'eil fulang, smuain, no gnìomh.

111 " Ach O 's e so mo thoillt'nas fhéin,
Is chan 'eil éucoir 'buntainn rium,
Oir dhiùlt mi tairgse shaor de Chrìosd,
'S nior ghabh mi d' a fhuil phrìseil suim.

112 " Mo chogais dìtidh mi gu bràth—
An fhianuis bha ga m' chàineadh riamh—
An-iochd no éucoir ann am bhàs,
Cha leig i chàramh 'm feasd air Dia.

113 " Aitheantan thilg mi air mo chùl,
Is ruith mi dùrachdach gu m' sgrios;
Is fhianuis fhéin am chridhe mhùch,
A' druid' mo shùilean roimh mo leas

114 " Ciod mèud an dìogh'ltais dhomh tha dual
As leth mo pheacaidh uamharr' dàn,
Am peac' thug dùlan do dh' fhuil Chrìosd,
'S a dh' fhàg gun éifeachd brìgh a bhàis?

115 " Gidheadh nach 'eil do bhuadhan fhéin
Neo-chrìochanach gu léir o chian?
'S an toir mo chiont' air iochd 's air gràdh
Gum fàs iad crìochnaicht' ann an Dia?

116 " An comas duit mo thilgeadh uait,
An àit' nach cluinn do chluas mo sgread?
Bheil dorchadas an ifrinn fhéin,
Far nach bu léir do Dhia mo staid?

117 " Ad aoibhneas iomlan 'n éisd dò chluas
Ri créutair truagh a rinn do làmh,
Ag éigheach, '*Athair, gabh dhiom truas,*
*'S leig fuarach' do ghoil-smior mo chnàmh;*

118 " '*Eisd, O mo Dhia, mo thagradh bochd*
*'S gach osna ghoirt tha tigh'nn o m' chliabh,*
*'S aon athchuinge nis iarram ort,*
*An déigh gach lochd a rinn mi riamh—*

119 " '*'N uair ghuileas mi deich mìle bliadhn',*
*'S an lasair dhian so fhéin ga m' chràdh,*
*'N uair sgìtheas deamhain bhith ga m' phian',*
*O deònaich, Dhia, gum faigh mi bàs.*'

120 "Ge truagh mo ghuidh', chan éisdear e,
Is fois no fèath chan fhaigh mi chaoidh,
Ach beath' neo-bhàsmhor 'teachd as ùr
Gu m' neartach' 'ghiùlan tuilleadh claoidh."

121 ACH stad, mo rann, is pill air d' ais
Bho shloc a' chasgraidh dhéin a nìos,
Is fèuch cionnas a bheir thu seòl'
Do 'n dream tha beò nach téid iad sìos.

122 A léughadair, a bheil e fìor
Na chuir mi cheana sìos am dhàn?
Ma 's e 's gu bheil, thig 's lùb do ghlùn,
Le ùrnaigh 's aithreachas gun dàil.

123 A dh' ionnsaidh Iosa teich gu luath,
A' gabhail gràin is fuath do 'n pheac';
Le creideamh fìor thoir ùmhlachd dha,
An uile àitheantan naomh' a reachd.

124 Gabh ris na oifigean gu léir,
'S ri h-aon diùbh na cuir fhéin do chùl—
Mar Fhàidh, mar Shagart, is mar Rìgh,
Chum slàinte, dìdein, agus iùil.

125 Biodh 'eisimpleir am beachd do shùl,
Chum d' uile ghluasachd 'stiùr' d' a réir,
'S gach meadhon dh' òrdaich e chum slàint',
Bi fhéin ga 'n gnàthachadh gu léir.

126 As fhìreantachd dean bun a mhàin,
'S na taic gu bràth ri d' thoillt'nas fhéin;
'S ma 's àill leat éifeachd bhith na ghràs,
Na h-altruim peacadh dàimh ad chré.

127 Mar sin, ged tha do chionta mór,
Chum glòir do Thighearn saorar thu,
Is chum do shonais sìorruidh fhéin,
Air feadh gach ré a sheinn a chliù.

## AONACHD AN SPIORAID.

1 'S MULADACH a tha mi 's an fhàsach is mi air chuairt,
Fada o mo chàirdean, an àireamh d' an d' thug mi luaidh;
'Siad mar uain gun mhàthair, gu fàsail an eilein cuain,
Dream a bheireadh gàirdeachas àraidh do m' anam truagh.

2 Dealaichte mar tha sinn an tràths' ann an corp o chéil',
Ach tha chuid is fheàrr dhinn le gràdh ann am pàirt a chéil',
Mar na gathan àigh 's fhada thàrlas feadh àird' nan spéur,
Ach tha 'n aonachd àlainn gu làidir 's an aona ghréin.

3 Mar ghèugan anns an fhìonain a' cinntinn a mach gach taobh,
Ach tha 'n ceangal dìleas 's am brìgh ac' o 'n aona chraoibh,

'S amhuil a tha dìobaraich Shìoin air feadh an
t-saogh'l,
Ach le aonachd dhìomhair an Iosa tha iad mar aon.

4 'S iongantach ri àireamh an gràdh a tha ac' d' a chéil',
" Dàsan tha cho làidir 's nach bàth na h-uisgeach-
an e ;"
'S co-ionann duit stàilinn 's i tàithte air rogha gléus,
Fhuasgladh le d' làmhan 's an gràdh ud a chur m'a
réir.

5 Tha m' aonachd is mo ghràdh do na bràithrean air
feadh an t-saogh'l ;
Dhùraichdinn bhith làmh ruibh g' ur fàilteachadh
ann an gaol ;
Tha m' inntinn mar air sgiathan a' trialladh gu
dlùth 'n ur déigh,
'Chionn na bheil de dh' ìomhaigh mo Thriath air
gach aon dìbh fhéin.

6 'S coigreachas do naomhachd eas-aonachd bhith 'n
clann nan gràs,
'S comharr' e air caoile, air claonadh, 's air fuarachd
gràidh ;
'S cothrom e do 'n t-saogh'l do 'n aobhar bhi tabhairt
tàir',
'S dochann e nach saoil sibh roimh sgaoileadh an
t-Soisgeil àigh.

7 'S muladach ri 'luaidh ma bhios uain sin an aona
chrò,
'Téumadh is a' bualadh, 's mi-shuaimhneas e 's cul-
aidh-bhròin,

Comharr' air an truailleachd bhith 'n uachdar 's a' fuireach beò,
'S bhith toirt rùm do 'n uabhar a fhuair iad o'n dràgon mhór.

8 Sibhse fhuair de thròcair bhith beò 's ann fo sgàil' a sgéith,
'S thug le 'fhuil a dhòirteadh làn chòir dhuibh air fàbhar Dhé;
Fèuch gum bi sibh beò dha g' a ghlòrachadh fad ur ré,
'Seinn air cliù a mhòrachd 'n ur còmhradh agus 'n ur béus.

9 Bho 'n 's aon sibh ann an Crìosda, biobh sìochail ri aon a chéil',
Mar bhuill de 'n chorp 'tha dìomhair, suas lìonaibh ur n-àite fhéin,
'S bidh Dia a ghràidh 's na sìochaint 'g ur dìon-s' ann fo sgàil a sgéith',
'S ni le gràs a dhìoladh gach dìth bhios 'n ur n-anam fhéin.

10 'S e oirdhearcas an t-saoghail na daoin' ud, na flaithean fìor,
Bho 'n a chaidh an saoradh le saothair anama Chrìosd ;
Thug e 'n Spiorad Naomh dhoibh 'rinn caochladh air an crìdh',
'S a chuir cruth na naomhachd 's na laoich ud a fhuair a shìth.

11 'S taitneach ann an aonachd na naomhachd na
bràithrean gràidh.
Maisealach d' ar sùilibh mar dhrùchd bhiodh air
Hermon àrd,
Na mar an ol-ungaidh, 'cur cùbhrai'chd air Aaron
gràidh,
'S 'ruitheadh 'sìos o 'n Urim 's o 'n Thumim a
dh' ionnsaidh 'n làir.

12 Air son a' chreidimh naoimh 'thugadh aon-uair do
chlann nan gràs,
Gleachdaibh ann an aonachd mar laochraidh gun
fhiamh gun sgàth,
Le aonachd spioraid 's inntinn, le dìlseachd agus
le gràdh ;
Seasaibh taobh na fìrinn is chì sibh gur leibh an là.

13 Le spiorad na h-ùrnaigh gu dlùth aig cathair nan
gràs,
Gleachdaibh-se le dùrachd troimh ùmhlachd ur
Sagairt àigh,
Air son tomhais dhùbailt de 'n ungadh a nuas o 'n
àird',
'Cheangaileadh ur n-aonachd le gaol is le pailteas
gràidh.

14 Giùlainibh le chéil' ann an réit', agus bidh sibh beò,
'Toirt maitheanais d' a chéil' anns gach éu-ceart mar
thréud a' chrò,
A' comhairleach' a chéile le tréidhireas fad ur lò,
Teò-chridheach mar bhràithrean, an làidir, am beag,
's am mór.

15 'S tagairibh gu tréun, O gun rèubadh e nuas na neòil
'Dheanamh oibre éuchdaich le tréine a dheas-laimh mhóir;
'S gun saoradh e na mìltean neo-ìompaichte 'tha g 'ur còir,
Trìd an Spioraid phrìseil na fìrinn a dhòrtadh òirnn'.

16 Tha eadar-ghuidhe chaomhail Fir-shaoraidh as leth a shluaigh,
'Tagaradh ur n-aonachd mar aon mar tha 'n Trianaid shuas;
Suidheachadh nach faoin air an t-saoghal a thabh-airt buaidh,
'S cha b' e sinn bhith sgaoilte ri draochann le spiorad fuar.

17 Tha gach aidmheil 's ainm anns na thearbaich sibh air gach taobh,
Fèuchainn ur neo-fhoirfeachd bhith soirbheach na's mò na gaol;
'S nàrach dhuibh bhith leanmhuinn ri foirmean chaidh dhealbh le daoin',
'N uair is e 'n t-aon ainm anns an earb sibh mar thèarmunn saor.

18 Aon Chreideamh, is aon Slànaighear, aon Aros, is aon Dol-suas,
Aon Bhaisteadh is aon Slàinte, aon Aith'ntan, 's aon Tiomnadh-Nuadh;

Aon Athair anns na h-àrdaibh, is aon Spiorad gràis
nam buadh,
'S c' arson nach biodh sibh tàithte le gràdh ann an
aonachd bhuan?

19 Dhùraichdinn ur dùsgadh gu dlùthadh 's an aonachd
ghaoil-s',
Ged tha nithean sònruicht' 's nach còrd sibh le 'r
gòraich fhaoin;
Anns an innleachd ghlòrmhoir co-chòrdaidh gach
naomh 's an t-saogh'l,
Ur spionnadh is ur glòir a bhi còmhla 's a' chean-
gal chaoin-s'.

20 Ma bhios sibh an eas-aonachd, bidh caoil' air ur
n-anmaibh fhéin,
'S neo-shoirbheachadh d' ur taobhsa aig aobhar
Fir-shaoraidh chéusd';
'S an cothrom bidh aig Sàtan, ur sàthadh an aon
a chéil',
'N uair bu chòir d' ur claidh'mhan bhi tàirngte ri
'bhroilleach fhéin.

21 Mo chomhairle le gràdh do na bràithrean 's gach
ceàrn a th' ann,
'S gach ainm a rinn sibh tàrrsaing, O tàla'ibh gu
aonachd theann;
Bho 'n 's aon am Buachaill' glòrmhor le thròcair
tha 'g ur cur cruinn,
Fanaibh-sa le 'r deòin anns a' chrò rinn e thogail
duibh.

22 Cha teagaisginn ur n-aonachd bhith daorsail ri
nithibh claon',
Chan ann air chall na naomhachd tha aonachd a
spioraid chaoin;
Togaibh a chuing aotrom is faoghlumaibh reachd a
ghaoil,
'S bidh ur n-aonachd daingnicht', neo-chearbach,
's do-chur-ma-sgaoil.

23 'N sin chì sibh fhéin gun soirbhich ur n-anma am
fàs nan gràs,
'S gum bi ur dol bho leanabachd gu foirfeachd aig
tomhas àrd;
'S gum bi buaidh neo-anfhann aig searmoin an
t-Soisgeil àigh,
'S peacaich 'g an ath-ghinmhinn mar 's ionmhuinn
le clann nan gràs.

24 Ma bhios sibh mar is cubhaidh dhuibh a dh' aona
bheachd is chrìdh',
Chan fhaicear a' Bhan-Sulamach mar chruinneach-
adh dà fheachd 's an tìr;
Be sud an sealladh ionmhuinn an t-iomlan do
chlann an Rìgh,
A bhith 'n aonachd dhiongmhalt' an ceanglaichean
gaoil is sìth'.

25 'S bidh Iosa mar cheann-armailt a' soirbheach' o
thìr gu tìr,
Le 'r feachdan is le 'r n-armailt, 'toirt dearbhachd
air teachd a rìogh'chd,

Ri 'r Ceann sinn a' dlùth-leanmhuinn mar thèarmunn
'S mar theampull fìor,
'S daingnichean an dorchadais sgealbaidh sinn iad
a sìos !

26 'S, a bhràithrean, gu co-dhùnadh, nach dùisg sibh
gu tuilleadh èud ?
Smuaintichibh le cùram m' an chùis tha mar
ghrunnd do m' sgèul ;
'S ma shoirbhicheas mo dhùrachd, bidh ùrach' air
cruitheachd Dhé,
Ann an clann a' chùmhnaint a dhlùthadh ri aon
a chéil'.

## AN SGATHAN.

1 BHA mis' mar chàch ann am chreach aig
Sàtan,
Sìor dheanamh tàrcuis air d' àith'ntan caomh' ;
Fo chuibhreach bàsmhor aig truaill'eachd nàduir,
'S mi 'm nàmh do ghràsan an Spioraid Naoimh.

2 Och 's mór an fhàilling thug mi o Adhamh,
'S cha mhis' a mhàin ach an t-àl gu léir
A thàinig uaithe tre ghineil ghnàthaicht' ;
Rinn sud n' an tràillean do Shàtan iad.

3 Chaith mi mo làithean air feadh an fhàsaich,
Gu h-uaibhreach, àrdanach, feargach, baoth ;

Am struidhear neòghlan làn macnuis 's còmh-strìth,
'S am ruidhtear ceòlmhor le gòraich fhaoin.

4 Le m' chridhe cealgach tha làn de shalchar,
Thug fad air mhearallan mi feadh a' cheò;
Mo nàdur truaillidh 'g òl suas gach barraghlòir,
Gu naimhdeil, ana-cainnteach, fad o 'n chòir.

5 Gun eòlas slàinteil air Dia nan gràsan,
Am chreach aig Sàtan, 's am thràill do 'n fheòil,
'Toirt gràidh do 'n t-saoghal 's do chuideachd bhaoghail,
'S a' chuideachd naomh, 's mi nach taobhadh leò.

6 'S mi h-uile là 'g ràdh ris an t-Slàn'ghear,
"Imich an tràth so, chan àill leam thu
A bhith na d' Rìgh, 'Shagart dhomh, no 'd Fhàidhe,
'S 'n uair thig am bàs 's maith leam làmh rium thu."

7 Ged theireadh fhìrinn-san rium gu làitheil,
'N diugh là na slàint' gabh an gràs 's na diùlt;
Ach o 'n bha m' inntinn-se dha 'n a nàmhaid,
'S e bhith 'cur dàil ann a bha am rùn.

8 'S an sin a smuaintich mi air an truaighe,
A bhiodh mar dhuais dhomh 'n taobh thall de 'n bhàs;
'S ann dhùisg sud riasuinn do sheòrsa diadhachd,
'S an sin a dh' fhiach mi ri dol na b' fheàrr.

9 Chaidh mi gu fuaigheal nam mìrean nuadh
Ris a' chridhe chruaidh 's an robh fuath do ghràs;
Le dùil gum b' léir dhomh bhith 'g ùrnaigh 'n còmhnuidh,
'S mo chridhe feòlmhor na chrò do m' nàmh.

10 B' e 'n dòchas làidir 'bh' agam an tràth sin,
Gun cois'ninn Pàrras le m' airidheachd fhéin;
'S ged bhithinn fàillingeach ann am pàirt dhiubh,
Gun coisneadh càcha dhomh deagh-ghean Dé.

11 'N sin thòisich léughadh is leasach' bhéusan,
Le dùil gun dèantadh mo réit' ri Dia,
'S a nis gu h-àraidh gum b' fheàrr na càch mi,
'S e sud bha Sàtan 'cur orm mar fhiach'.

12 'S ged thréig mi cuid de mo mhiannan millteach,
Air mhodh dìomhair bha mi an sàs:
Is ghabh mi tàmh ann an dìdean bréige,
Fo mhallachd Dhé, 's cha bu léir dhomh è.

13 B' iad m' oibre féin 'n rud 'bha mar stéidh dhomh,
Cha b' léir dhomh 'n éifeachd 'bha 'n stéidh na slàint';
Fo 'n lagh gu gnìomhach sìor dheanamh dìchill,
Le dùil gum fìrinnicheadh e mo ghnàth.

14 'S e so an Sgàthan 's am faic sibh pàirt,
De mo thoradh nàduir, 's de m' ùmhlachd fhéin;
'S, a chàirdean gràdhach, nach truagh leibh càramh
An neach is gràineala tha fo 'n ghréin?

15 Ach dh' fhosgail Ughdar na Slàint' mo shùilean,
'N uair thàinig 'n ùine a rùnaich e,
'S chuir e cho drùighteach an lagh do m' ionnsaidh,
'S gun dhearbh e m' ùmhlachd bhith dhomh na bàs.

16 Bha 'n lagh ga m' sgiùrsadh is dhùisg mo choinnseas,
Bha mi ga m' chuibhleadh agus ga m' chràdh;
'S bha 'n spiorad daors' sin ga m' chlaoidheadh daonnan,
A' sìor thoirt m' aotromais dh' ionns' an làir.

17 Bha 'n lagh ga m' sgiùrsadh, oir b' e m' oid-fhòghluim,
Ga m' thoirt a dh' ionnsaidh m' Fhir-shaoraidh naoimh;
'S o 'm uallach trom is e fhéin rinn saor mi,
'S chaidh m' earbs' bha faoin 'chur a thaobh gun suim.

18 'S e Iosa Crìosda 'thug saorsa shìorruidh,
Do na mìltean 'bha 'm prìosan truagh,
Is ann na 'fhìreantachd a tha prìseil,
A fhuair mi 'n dìdean 's an dìon o thruaigh'.

19 Ged tha mo nàmhaid rium 'gleachd gu làthail,
'S e Crìosd le 'ghràsan ni m' fhàilling suas;
'S e ghealladh slàinteil nach dean e m' fhàgail,
'S gum faigh mi làith'reachd is gràs gu buaidh.

20 Ged théirgeas sléibhtean 's ged leagh na réultan,
Ged theich na néamhan, an spéur, 's an cuan;
'S e gealladh gràsmhor an Ti is Aird' dhomh,
Gum faigh mi fàilt' uaith air sgàth an Uain.

## AN SOISGEUL.

1 'S E 'n Soisgeul gràdhach 'thug Dia nan Gràs
dhuinn,
A chum ar sàbhaladh, dàn mo rùin;
Ach 's eòlas àrd e, air cùisean àlainn,
Nach tuig an nàdur a tha gun iùl.
Gur mis' an truaghan, 's gu leòir mu 'n cuairt domh,
'Toirt éisdeachd cluais' da, mar fhuaim nach
fhiach;
'S e 'n gnothach cruaidh e nach tuig an sluagh e,
An sgèul is uaisle a chualas riamh.

2 Tha clann nan daoine gu tur fo dhaorsa,
Aig dia an t-saogh'l so, 's ag aoradh dha;
Fo chos am miannan, a tha do-riarach',
Gun fheart, gun iarraidh air Dia nan Gràs;
A' deanamh tàir air gach nì is àill leis,
A' briseadh 'àith'ntan gach là gun sgìos;
E fad' o 'n smuaintean, 's iad 'ruith gu luath uaith,
Chum na truaighe tha buan gun chrìch.

3 Ge mór an cùram th' aig Dia nan Dùl diubh,
Cha tig iad dlùth dha le ùrnaigh chaoin;
Bu mhór a' ghràin leo bhith uair 'n a làthair,
An caidreamh blàth ris na 'àros naomh;
Iad 'ruith na gaoithe, 's ag earbsa daonnan,
Ri sonas fhaotainn am faoineis bhrèug;
Gun fhios gun àird ac' air dòigh is fheàrr dhoibh
Na greim an dràst air na 's àill le 'n cré.

4 Tha 'm barail làidir gur muinntir shlàn iad,
'S nach 'eil cion-fàth ac' air gràsan Dhé ;
Tha 'n Soisgeul faoin leo seach gean an t-saoghail,
Tha 'n cridhe aotrom, gun ghaol do 'n Léigh ;
Ach 's ait an sgèul e air leigheas céutach,
Do dhuine easlan, fo chréuchdan ciùrrt',
Is naigheachd phrìseil, o Dhia na fìrinn,
Do neach fo dhìteadh, 's e dìblidh, brùit';

5 Do neach fo smuairean, le Dia bhith 'n gruaim ris,
'S a lochdan uamharr' ga chuartach' dlùth,
Gun fhios nach àite dha ifrionn cràiteach,
M' an tig am màireach, 's am bàs 'n a shùil ;
Do neach a dh' fhaoghluim o 'n Spiorad Naomha,
Gur sonas baoth bheir an saogh'l so uaith ;
Nach 'eil ach sgàil deth 's an àm tha làthair,
'S gum bac am bàs e nach fàs e buan.

6 B' e sgéul an àigh e, air beatha 's slàinte,
Bho Ios' a bhàsaich na 'ghràdh do dhaoin' ;
'S i 'fhuil am plàsd' anns a bheil an tàbhcahd,
'N uair théid a chàramh gu bàigheil, caoin,
Ri cridhe leòinte, gun ghean, gun sòlas,
Ach duilich, brònach, gun seòl air sìth,
Le Spiorad uasal nam fearta buadhmhor,
'N uair thig e nuas air le gluasad mìn.

7 Sud sgèul ro aoibhneach, air maoin is oighreachd,
Do dhuine daibhir, gun sgoinn do 'n t-saogh'l ;
Air crùn, is rìoghachd a chaoidh nach crìochnaich,
Gun dragh, gun mhìothlachd, ach sìth, is gaol ;

Sud sgèul ro àraidh do dhuine tàireil,
Air urram àrd ann am Pàrras shuas,
Le gràdh gun aimhleas, am measg nan aingeal,
'S cha teirig cainnt doibh 'toirt taing do 'n Uan ;

8 Deadh sgèul air fuasgladh, do pheacach truaillidh,
Bho chionta duaichnidh nach suail a mhèud ;
Tre 'n chumhachd bhrìoghmhor a tha an ìobairt
An t-Sagairt Rìoghail tha sìobhalt', sèimh ;
'S air feartan gràsmhor, ni cobhair tràth dha,
'N uair bhios a nàmhaid gu làidir, gléusd',
A' tarraing teann air chum 'earbs' a thionndadh
Tur bun os cionn da, le ionnsaidh thréin ;

9 Air gràs is tròcair 'bheir neart is treòir dha,
Rè fad an ròid dh' ionnsaidh glòir an Uain ;
'S na nèamhan àrd' far a bheil an gràdh dhoibh,
'S cha teirig càil doibh gu bràth ga luaidh.
'S e cliù an sgeòil ud gur fìrinn mhór e,
Gun fhacal mór-uaill, no sgleò gun bhrìgh ;
'S e Crìosd an éirig is buaine éifeachd,
An ìobairt-réitich, sàr stéidh na sìth.

10 Thug Dia an t-Ard-Righ Aon Mhac a ghràidh dhuinn,
A ghabh ar nàdur, 's e bhàrr a rian ;
'S an d' thug e ùmhlachd, le deòin 's le dùrachd,
Thug còir as ùr dhuinn teachd dlùth do Dhia ;
Sàr ùmhlachd chiatach do lagh na Trianaid,
Leis an Duin' is Dia ann bha riamh ri féum ;
An coslas truaghain de dhuine truaillidh,
Ach a b' fheàrr 's a b' uaisle na 'n sluagh gu léir ;

11 An caraid gaolach a choisinn saorsa
Do 'n chinne-daonna le caonnaig chruaidh!
A dh' fhuiling tàmailt o'n rug a mhàth'r e
Gu là a bhàis ann an àit' an t-sluaigh.
'N uair bu naoidhean òg e, rinn Herod fhògradh,
'S e dearcadh 'n còmhnuidh air dòigh an t-sluaigh,
Bha 'bheatha brònach am fad 's bu bheò e,
'S e cruaidh an tòir air gu bheò thoirt uaith.

12 Oir b' e bu ghnàth dhoibh bhith deanamh tàire
Air 'Athair gràdhach, 's air 'àith'ntan naomh';
'S bhith dèanamh dearmaid air slàint' an anma
Le cleachdamh garg is le ana-gnath baoth;
Na sagairt uaibhreach, 's na h-àrd dhaoin'-uaisle,
Na 'n nàimhdean buan da, le fuath gun chrìch;
A' deanamh dìchill, le h-iomadh ìnnleachd,
Is móran mì-ruin ga 'shìor chur sìos;

13 Is air a lorg bha na diabhla borba,
Fo Phrionns' an Dorchadais, colgail, cruaidh;
Ach 's e bu chràitich an ceartas àrd
Bhith cur claidhimh 'n sàs ann, gun bhàigh, gun truas;
Rug mallachd Dhia air arson nam fiachan,
Bhuin 'Athair fial ris gu fiadhta, garg;
Oir rinn e 'thréigsinn an àm na h-éiginn,
'N uair chaidh a chéusadh le h-éucoir gharbh.

14 Ach 's gearr a' chuairt a bha 'm bàs an uachdar,
Gu h-aithghearr fhuair e a' bhuaidh gu slàn;
Oir rinn e éirigh 'n treas là an déigh sud,
Gu subhach, tréubhach, chum féum do chàch;

Do pheacaich dhìblidh a bha fo dhìteadh,
Gun dèanadh 'fhìreantachd dìdean doibh
Bho chiont' an nàduir, 's o 'n lochdan gràineil,
'S o chumhachd Shàtain bha ghnàth ri foill.

15 Nis anns na h-àrdaibh, tha neart gu bràth aig'
A chum na 's àill leis thoirt sàbhailt suas;
Is chum a nàimhdean a sgrios gun taing dhoibh,
Droch dhaoin' is aingle, luchd-ainneart chruaidh.
Ach thar gach seòrsa, na peacaich mhóra
Le 'm fuathach eòlas air deòin an Triath,
Nach creid an fhìrinn, ged tha e cinnteach,
Nach gluais gu dìreach, ach 'sìor dhol fiar.

16 Ged bhiodh an Crìosdaidh na laighe 'm prìosan,
Gu docrach, ìotmhor, gun bhiadh, gun slàint',
Ni 'n Soisgeul sìorruidh, tre bheannachd Iosa,
A chridhe tìorail, le fìor-ghean gràidh.
Ged dhùisg a nàmhaid géur-leanmhuinn chràiteach
Gun aon chion-fàth air ach gràdh is sìth;
Tha 'chridhe aoibhneach, tha 'ghnùis ro aoidheil;
Tha dàn is laoidh aig', gach oidhch', gun dìth.

17 E cumail gleachdaidh an aghaidh peacaidh,
'S a' stiùradh chleachdaidh, le beachd air Criosd;
Tha gaol do 'n reachd thar gach nì is neach aig',
'S cha ghabh e tlachd ann an seachran fiar.
'S e Dia na tròcair a neart 's a chòmhnadh,
A bhios an còmhnuidh toirt seòlaidh dha;
Cha lag a dhòchas, cha bheag a shòlas,
Tha aiteas mór aig' nach eòl do chàch.

18 A Thighearn Iosa, gabh truas do 'n Chrìosdaidh!
Tha 'n t-eòlas ìosal 's gach crìch mu 'n cuairt;
Is bras a dh' éireas gach mearachd éitidh,
'S is beag an t-èud th' aig a' chléir 's an uair.
Dean crèideamh 's eòlas, dean gaol na còrach,
Is pailteas sòlais, a dhòrtadh nuas;
Gu daoin' a philltinn' o'n cleachdaibh millteach,
'S gu naomhachd-inntinn bhi cinntinn suas.

19 Cuir gaol na sìochaint am measg nan rìghrean;
Is tric ri strìth iad mu nì ro fhaoin;
A' tional armailt, 's cinn-fheadhna 'falbh leo,
A ghlacadh talmhainn, 's a mharbhadh dhaoin';
Daoin' nach d' thug fuath dhoibh, 's le 'm b' aill bhith suairc'.
Ach chaidh sparradh 'n tuasaid le 'n uachdrain fhéin;
Mo thruaigh! nach b' fheàrr do na h-uachdrain àrd' ud
Bhith beò mar bhràithrean, an gràdh d' a chéil'?

20 A Dhé na sìochaint, craobh-sgaoil an fhìrinn,
Measg slògh nan tìrean 's nan innsean cian;
Mar dhaoin' air chall ann an ceò nam beann iad,
An oidhche teann orr' 's iad fann gun bhiadh;
Thoir solus glé ghlan, thoir rathad réidh dhoibh,
Is cridhe gléusd' a thoirt géill do 'n Uan;
Thoir sgèul do shlàinte, thoir fios do ghràidh dhoibh,
Cuir feart do ghràsan na 'n dàil le buaidh.

## EIFEACHD FUIL AN UAIN.

1 O 'S ann tha 'n éifeachd am fuil an Uain,
Chum ar n-éu-ceartan ghlanadh uainn !
Ach 's bochd an sgèul a tha nis ri léughadh,
Nach 'eil spèis dhi a réir a luach.

2 Tha daoine gòrach air sheòl no dhà,
Nach àill leo 'n dòchas a chur na 'bhàs ;
Theid iad a dhìth le bhith dhìobhail eòlais
Air 'n fhuil chaidh dhòrtadh a chum ar slaint'.

3 'S an dream thug speis da, cha dean iad uaill,
Bho 'n 's e chaidh chèusadh an àit' a shluaigh ;
Chan ann diubh fhéin a fhuair iad an réite,
Ach leis an éifeachd bha 'm fuil an Uain.

4 'S e fhéin do 'n éiginn an cumail suas,
Nuair thig dèuchainnean iomadh uair ;
Tha mhèud de thruailleachd ag iadh mu 'n cuairt doibh,
'S nach faigh iad buaidh ach le fuil an Uain.

5 Tha daoine saoghalt' an gaol gach uair,
'S ann air na caoirich a thaobh o' n Uan ;
'S tha 'n leòghann bèuchdach a ghnath a' saoithreach'
Dh' fhèuch co dh' fhaodas e shlugadh suas.

6 O fanaibh dlùth chum 's nach toir e buaidh,
Na tugaibh géill dha is theid e uaibh ;

'S a shaighdean teinnteach ni sibh a mhùchadh,
Bho n' rinn sibh cùmhnant le fuil an Uain.

7 O bithibh làidir fo armachd Dhé,
Le creideamh slàinteil mar ur sgèith,
'S nuair bhios an nàmhaid ag iarraidh fàth oirbh,
Le cainnt' an t-Slànaighear dùinibh 'bhèul.

8 'N uair bhios e feòraich a bheil sibh sgìth,
Innsibh dha gun do bhàsaich Crìosd,
'S gu bheil gu leòir ann na fhuil chaidh dhòrtadh,
'S gum bi ur dòchas ann thun na crìch'.

9 'N sin thig e 'n càirdeas, is their e fhéin
Gur sibhs' an àireamh tha 'm fàbhar Dhé,
'S ged a ghluaiseadh sibh nis mar 's àill leibh
Gum bi sibh tèaruinte feadh gach ré.

10 Ach innseadh dha gur iad càirdean Dé,
Aig a bheil àith'nta 's a ni d' an réir ;
An dream nach àicheadh an làth'r an t-sluaigh e,
'S a leanas an t-Uan ge b' e taobh a théid.

11 'S e cuilbheart Shàtain bhith làidir, tréun,
'Tha fàgail chàirdean gun ghràdh d' a chèil';
Fèuchaidh e fàillinnean doibh 's na bràithrean,
Dh' fhèuchainn an tàr e an cur o chéil'.

12 O 's ann tha 'm féum air bhith caithris, buan,
'S a ghnàth bhi 'g éigheach ri Righ nan Sluagh,
Oir cha 'n 'eil nì chumas dùint' ri cheil' iad,
Mur dèan an éifeachd tha 'm fuil an Uain.

13 Ach trid an ti 'thug an t-sìth mu 'n cuairt,
Chan 'eil nì anns nach fhaigh iad buaidh ;
Có a dhiteas no leagas sìos iad
'S fear-coimhid Israel ga 'n cumail suas !

14 Air feadh an fhàsaich 's e fhéin an cùl,
Oir tha iad dha mar tha clach a shùl,
'S tha 'ghealladh gràsmhor nach dean e 'm fàgail,
'N uair thig am bàs g' an toirt thun na h-ùir'.

15 Trid Gleann a' Bhàis bidh e ghnàth na 'n còir,
Gus an sàbhalar iad fa-dheòidh ;
'S am bi iad tèaruinte o gach nàmhaid,
Anns a' Chànaan tha làn de ghlòir.

16 'S 'n uair bhios iad thall o na h-uile truaigh',
'S a' cur an céill có thug dhoibh a' bhuaidh,
Cha bhi a h-aon nach cuir ris a shéula
Gur ann bha 'n éifeachd am fuil an Uain.

## AN TUIL.

1 THA ghrian anns na h-àrdaibh ag éirigh gun ghruaim,
'S an saoghal bu shàmhach a' dùsgadh à 'shuain ;
Tha ceòlraidh na coille a' gleusa' 'n cruit-chiùil,
'Cur fàilt' air a' mhadainn le aighear 's le sunnd.

2 Tha maise a' chéitein air réidhlean nam beann,
Air coille nam badan, 's air lagan nan gleann ;

Sgaoil samhradh na maise a bhrat air gach taobh,
'S air aghaidh a' chruinne tha gean agus aoidh.

3 Tha choille a' lùbadh fo dhrùchd a' mhìos Mhàigh,
Barr-guc air gach fiùran, 's gur cùbhraidh am fàil';
'S am barra nan ògan tha còisridh nam fonn,
Le 'n ribheidean ceòlmhor 's le 'n òrain nach tróm.

4 Tha canach air mòintich, tha neòinean air blàr,
Tha fiùrain is ògain gu nòsar a' fàs;
Tha fochann air còmhnard 'tha lòdail gun dìth,
Le 'phailteas 'cur sòlais is dòchais 's a' chrìdh'.

5 Tha 'n ceannaich' r' a cheannachd, tha 'n treabhaich' ri stà,
Tha ùpraid is iomairt gun tilleadh 's gach àit';
Tha 'm buachaill' gu h-aotrom ri aodann nan càrn,
Ag iomain nan caorach, 'chruidh-laoigh, is an àil.

6 A' mach feadh nam bruachag is cluaintean an fheòir,
A' mireadh 's a' ruagadh, gun ghruaman na 'n còir,
Tha 'n comunn is beadraich', clann bheaga mo ghaoil,
Gun chùram 's gun eagal, ri cleasachd neo-chlaoin.

7 Cia nise am bagradh a 'chuireadh oirnn sgàth,
'Thuirt gun robh 'm Britheamh gu 'r milleadh gun bhàigh—
E sgeadaicht' le corruich 's le torran nan spéur,
'Chur an t-saoghail am mugha, a chruthaich e fhéin?

8 Faoin-sgeul gun fhìrinn, gu cinnteach, a bh' ann,
A' chuireadh an ìre an dìle bhith teann!

Tha gach nì mar bu ghnàth air gach làimh agus àird,
Bho 'n chaidil ar sinnsear, tha gach nì mar a bha.

9 'S e Noah bha baoghalta 'shaothraich cho dian,
A' sgaoileadh an fhaoin-sgeoil nach fhaod a bhith fìor;
A sgap a chuid stòrais, gun sòradh, gun stà,
Air obair na gòraich—bu neònach sud dha.

10 Cha chualas mac-samhuil na naigheachd ud riamh;
'S ciod thuige a ghabhamaid gealtachd no fiamh?
An t-slige 's a' chuach, mu 'n cuairt iad fo stràc,
Gum b' fhada sud uainne, gach smuairean is pràmh!

11 Ach ciod so a' ghruamaich a chuartaich a' ghrian?
Is ciod so a' chuairt-ghaoth tha sguabadh nan nial?
" 'S e torman a' chaochain o'n aonach a th' ann—
'S e anail na gaoithe o chaoin-shlios nam beann."

12 Tha clanna an aighir an talla a' cheòil,
Gun chùram, gun eagal, ri beadradh mu 'n bhòrd;
Tha 'chuirm air a sgaoileadh, is aoibh air gach gnùis,
'S chaidh cùram an t-saoghail a thaobh is air chùl.

13 Tha 'phìob is an fhidheal gu fileant' ri ceòl,
Tha 'n t-organ 's a' chlàrsach gu làbhar 'n an còir;
Tha 'n t-òran 's an dàn ann, tha àbhachd is mùirn,
Tha 'n cupa fo stràc ann, feala-dhà agus sunnd.

14 Tha 'n t-òganach rìomhach, 's an rìbhinn deas, ùr,
Le 'n càirdean 's le 'n dìlsean gu dìleas r' an cùl,

A' nasgadh am pòsaidh le deòin an luchd-gaoil,
Tha aighear is sògh ann, tha sòlas is aoidh.

15 Ach dhorchaich an latha, tha 'n t-athar fo ghruaim,
Tha cuantan a' bèuchdaich, 's gur déist'neach am fuaim;
Tha 'n talamh a' clisgeadh, 's a' briosgadh gu 'bhonn,
Bhrùchd an cuan thar a' chladaich le sadraich a thonn.

16 Chaidh sgaoileadh gu h-obunn 's a' chomunn bha baoth;
O 's ìosal an cridhe 'bha mireag ri 'n taobh!
Ri mionaid na h-uaire ghlac uamhunn is fiamh
An saoghal, mo thruaigh! a dh 'fhàs suarach mu Dhia.

17 Tha 'n t-uisge a' braonadh 's a' taomadh gun tàmh,
Tha 'n dìle a' sgaoileadh, a' sgaoil' air gach làimh,
'Nuas broilleach gach aonaich is fraoch bheanna cas,
Tha 'n dìle a' brùchdadh gu dùmhail 's gu bras.

18 Gu ùrlar gach glinne, o fhireach nam beann,
Tha 'n dìle air mhire, a' sireadh gu teann;
Tha caoidh'ran 'tha cràiteach gun tàmh a' dol suas,
Tha 'n saoghal ga bhàthadh, tha 'm Bàs a' toirt buaidh'.

19 Tha 'm Bàs ann air mhire, a' milleadh 's a' sgath,
A sàthadh gun tioma 's gach cridhe a ghath,
Mar iolair an fhàsaich, le àbhachd gu truas,
Ag òl a seachd-sàth de bhlàth-fhuil nan uan.

20 Tha 'n dìle a' sgaoileadh gu h-aognuidh 's gu bras;
An dòchas nach faoin e gum faodar dol as!
An òige 's an aois tha ri saothair gun stà;
A glacaibh an aoig ud cha saorar gu bràth.

21 Nach cruaidh i, a' ghàir ud, tha 'n dràst a' dol suas,
Am bas-bhualadh cràiteach 'measg gàrthaich nan stuadh!
An glaodh is an sgairteachd 'tha sracadh nan nial,
Gun dòchas gun fhiughair ri furtachd o Dhia.

22 "An cluinn thu sinn idir, am fidir ar càs?
'N do dhiùlt thu gu tur sinn, 'n do liubhair gu bàs?
A sruthaibh do chorruich an òl sinn gu sìor?
Do bhagradh, mo thruaigh! ged bu chruaidh e gum b' fhìor.

23 "Gur ceart i, ar binne, O 's cinnteach gu leòir;
Air Dia rinn sinn dìmeas—an dìmeas bu mhò;
D' a thoil cha do strìochd sinn, mheas fhìrinn mar sgleò;
B' e ar dia ar toil-inntinn—ar n-iodhal ro mhór.

24 "Tha 'm fìrean a chreid thu 's a chuideachd maraon,
A ghluais ann ad eagal, 's a sheas air do thaobh,
An tèarmunn na h-àirce, gun sgàth is gun fhiamh
Roimh dhoinionn nan àrd-bheann is àrdan nan sian."

25 Tha 'n dìle a' sgaoileadh, a' sgaoileadh gu bras,
Thar broilleach gach aonaich is faoin-bheanna cas;
Thar fireach gach monaidh is slinnean nam beann,
Tha 'm bùrlam a' dòrtadh, a' dòrtadh na dheann

26 Tha na h-eòin bheaga bhòidheach, bu cheòlmhor 's a' choill,
Gun iomradh air òran, fo dhòltrum is oillt ;
Tha 'n spionnadh ga 'm fàgail, cha dàn doibh bhith buan,
Tha 'n nid bheag 's an àlach a' snàmh air a' chuan.

27 Tha 'n leòghann a b' allaidh, 's madadh-allaidh nan càrn,
Tha sionnach an t-saobhaidh, is maoisleach a chàth'r,
Tha damh a' chinn chabraich is earbag nan tom,
An comunn a chèile 'dol eug feadh nan tonn.

28 O 's cianail a' ghàir ud, 's gach àit' agus taobh,
'S is cruaidh i an spàirn ud gu tàradh o 'n aog ;
Tha gach ainmhidh fo éislean, gach créutair fo ghruaim,
Tha 'n t-uisge ag éirigh, ag éirigh na chruaich.

29 Tha 'n tréun a bha gaisgeil, tha 'n lag a bha caoin,
Tha 'n t-òg a bha sgairteil, an glacaibh an aoig ;
Tha 'mhàthair 's am macan a' greasad gu teann,
A' streapadh 's a' dìreadh gu cìrein nam beann.

30 B' i iomairt a' chruadail gun bhuaidh leatha bh' ann ;
Tha 'n t-uisge a' bualadh ri cruachan nam beann ;
Tha 'n tuil air iom-sgaoileadh air raon agus blàr,
Thar àirde gach monaidh tha 'tonnan 'toirt barr.

31 Tha 'n cath air dol seachad, an cath ud bu chruaidh,
Is shìolaidh an éubhach bu déist'neach car uair ;

An tuil bhuail a basan le aiteas is fonn,
Ag éubhach buaidh-chaithrim, 's an talamh fo 'bonn.

32 Faic toradh a' pheacaidh, 's a bhreitheanais chruaidh ;
Faic caoimhneas is càirdeas an Ard-Rìgh d' a shluagh ;
An ciontach tha bàite 'rinn tàir air a' chòir,
Am fìrean tha sàbhailt 'thug gràdh dhi le deòin.

33 Is faic i an àirc' air bharra nan sùgh,
Gun chombaist, gun acair, gun acfhuinn, gun siùil,
A' gabhail a cùrsa fo stiùradh Mhic Dhé,
'S i torrach le dòchas an òg chruinne-ché.

## AM MILLENNIUM.

1 THA Mìle na Sàmhchair
A nis air teachd oirnn ;
Iubilé na Slainte
Ri tigh'nn am faisg oirnn,
'S am bi glòir an Ard-Rìgh
A' còmhdachadh gach ceàrna,
'S a lìonadh gach tìr fhasail
A bha gun taisbean ;
'S lìonaidh grasan pailte
'N crìdh' le gràdh ro laiste,
A seinn gu bìnn na 'n dannsadh,
Air cliù saor ghràis le h-aiteas.

2 'S theid gach crìdh' 'bha calma
Gu dealbh gach droch-bheirt
A sgoltadh na sgealban
Gu anma chosnadh,
'S leaghar iad le h-aithreachas,
'S le gaol do 'n Uan a mharbhadh,
A dhòirt dhoibh 'fhuil gu 'n tean'cadh
Bho 'n fheirg bha goirt dha ;
'S cuiridh e gu socair
Ioc-shlainte ri 'n lotaibh,
Ghlanas iad o 'n salchar,
A bha ro shearbh r 'a nochdadh.

3 'S cha bhi sannt no farmad
Nach teid a dhochann ;
'S cha chluinnear fear feargach
A bhios ri trodan ;
'S theid an fhéin' na 'balbhan,
'S chan éisdear r' a cuid ana-ghlòir,
Oir gheabh i buille marbhteach,
Bheir searg' is clos oìrr' ;
'S theid gach àrdan 's sodal
Suas, le tàir, a chrochadh ;
Sgriosar gaoid gach ana-meinn,
Is cealg theid a troimh-lotadh.

4 'S bidh bilean nam balbhan
An sin ga 'm fosgladh,
'S le 'n teangaibh binne labhrar,
Gun cheilg na 'm focal ;

Ni gach aon diubh searmoin,
Le spiorad na h-ath-ghinmhinn,
Le 'n dùisgear suas na marbhaibh,
'Bha seargt' air grodadh ;
Eiridh bacaich bhochda,
'S crioplaich air an cosaibh,
'S léumaidh iad le h-aoibhneas,
Ri fuaim ro bhinn an t-Soisgeil.

5 'N uair chluicheas na leanaban
Ri toll na nathrach,
Bidh gach aon diubh 'sealbhachadh
Dearbh-bheachd anaim ;
Ban-rìghrean lan orcheis,
Ag altrum clann ath-ghinmhinn,
'S gach rìgh na oide-tèarmuinn,
Neo-fheargach, tairis ;
'S bidh aonachd co-cheangailt',
Measg gach tréubh is teangaidh,
'S bidh Iùdhaich is Gréugaich
Na 'n tréud aig an aon mhainnir.

6 Cha bhi rìgh no prionnsa
No diùc air thalamh,
Nach bi 'seinn 's ag ùrnaigh,
'S mar thùis bidh 'n anail ;
'S riaghlairean 's gach dùthaich,
Gu sìochainteach, làn ciùine ;
'S gach searmonaich 's a' chùbaid,
Fo dhrùchd nam beannachd ;

'S ìochdarain gu ceanalt',
Riaghailteach, gun charraid,
'G altrum an fhìor-chùraim,
Le tlachd is dùrachd anaim.

7 Cha bhi cuirp no anman
Ann an ainnis;
Bidh beannachdan aimsireil
Ann gun ghainne;
Bidh toraidhean na talmhainn
Ni 's pailte gu ro shaibhir,
'S bidh gach gleann is garbhlach
Lan arbhair falaicht';
Sruthaidh mil o 'n charraig,
'S a làn fìon' 's an dabhaich,
'S cha bhi buar air sléibhtean,
No tréud, nach toir am bainne.

8 Bidh ola á croinn ùrail
Bhios cubhraidh, fallain;
Fìgean is glan sùgh,
Ubhlan is pom'granait;
'S cruithneachd bhios ro shòghmhor,
'S spìosraidh is glan bòltrach,
'S gach nì bhios math gu lòn doibh,
'S gun chòmhdach thairis;
Teichidh gruaim is gearan,
'S cha bhi luaidh air aimbeirt,
'S cha bhi miann no cìocras
Nach riaraichear le beannachd.

## CLIU A' MHEANGAIN.

1 BHO bhonn Iesse bhrist a mach
Am Faillein gasda, ùr;
Fìor chrann uaine, taghta, luachmhor,
'S airidh e air cliù;
Meangan uasal, torach, buadhar,
'S e gach uair fo dhrùchd,
A ghèugan dosrach sìnte suas,
'S iad tarraing uaithe sùigh.

2 So an Crann am measg nan crann,
Air àrdachadh gu mór,
Faillein sùghar, maiseach, cùbhraidh,
Taitneach, ùrar, òg;
Alainn, ciatach, 's e ro sgiamhach,
Miannaicht' air gach dòigh,
Gun fheachd' no fiaradh, ruaidh' no crìonadh,
Gun ghaoid, gun ghìomh, gun ghò.

3 Meangan prìseil, miann na frìthe,
'S e gu dìreach 'fas,
E air sìneadh mach a ghèugan,
'S iad gu léir fo bhlàth;
Nach mothaich tart ri àm an teas,
Nach searg 's nach seac gu bràth,
Aig uisge sèimh tha e a' tàmh,
'S cha tiormaich mèud an tràsg'.

4 Tha abhainn fhìorghlan 'ruith m' a chrìochaibh,
De 'n fhìor-uisg' shoilleir, bheò,
'Cur subhachais an crìdh' gach aoin
A gheabh dhi taom r' a òl;
Tha slàint' as ùr na 'dhuillich chùbhraidh
Dh' anam brùit' fo leòn;
Beatha 's ìoc-shlàint dhoibhs' fo 'n iargain;
'S dream gun lùths gheabh treòir.

5 Meangan cliùiteach 's e air lùbadh
Le ùr-mheas chum an làir,
Toirt toraidh thruim gach àm 's a' bhliadhn',
'S gu sìorruidh a' toirt fàis;
Tha e brìoghar 's mór a mhìlseachd
Do gach linn is àl;
'S gach èun tha glan am measg na coill,
Gheibh iad fo 'n chraoibh so sgàil.

6 Crann ro thaitneach 'sgaoil ro fharsaing,
Mach o chuan gu cuan;
'S ann fo 'sgàile gheabhar fasgadh,
Taitneach do luchd-cuairt.
Tha 'àirde ruigheachd chum nan nèamh,
'S thar nèamh nan nèamh a bhuaidh,
Tha mhaise 's àilleachd a' toirt bàrr
Air gach crann dh' fhàsas suas.

7 Crann ro bhrìoghar e da-rìreadh,
Bho 'n sruth mìltean buaidh;
Na 's mìls' gu mór na mhil 's na cìribh,
Tha 'n ìoc-shlaint a thig uaith;

Tha sruithean sòlais ruith gach lò uaith ;
  Do 'n anam leòinte, thruagh,
'S na h-uile h-aon a ni dhiubh òl,
  Bidh aca sòlas buan.

8 Crann ro luachmhor, nach gabh gluasad,
  'S nach luaisg an doinionn àrd ;
Cha dean stoirm a fhrèumhan fhuasgladh
  'S cha chaill e 'shnuadh no 'bhlàth.
E suidhichte air sléibhtibh Israeil
  Le làimh an Ti is Aird';
'S cha téid am feasd a ghearradh sìos,
  No chaoidh a spìon' as 'àit'.

9 An crann is rìomhaich o 'n stoc is rìoghail'
  Tha 's an fhrìth a' fàs ;
Gach crann 's an fhrìth a' tarraing brìgh uaith,
  Neirt is sùigh gach là ;
Fo dhubh'r a ghèughan gheabh na féumaich
  Beatha, réite, 's blàths ;
Fo sgàil a thròcair thig gach seòrsa,
  'S bidh iad beò gu bràth.

10 'S e 'n sgèul is prìseil' chaidh riamh innseadh,
  'S e na fhìrinn bhuain,
Gur e an tì so Rìgh nan Rìghrean,
  Sìth is glòir a shluaigh;
Strìochdaidh cinnich dha is tréubhan,
  'S bheir fo ghéill gach sluagh,
Is slòigh nan nèamhan bheir gu léir dha
  Urram 's géill bhith-bhuan.

## MORACHD A' CHRUITHEIR.

1 A DHE, mo chridhe gluais gu ceòl
  Do d' mhòrachd-sa a mhàin is fiù ;
Na h-aingle fhéin is àird' an glòir,
  Gun sgìos tha 'n còmhnuidh 'seinn do chliù ;
'S am bi na 'n tosd an cinne-daonn',
A' gabhail tlachd an nithe faoin ?

2 Tha ghrian 's a' ghealach anns an spéur,
  A ghnàth ag éigheach, "'S tusa Dia,"
'S tha choillteach mhòr, le 'h-iomadh craobh,
  Gu sèimh ag aoradh do 'n Ard-Thriath ;
'S am bi na 'n tosd an cinne-daonn',
A' gabhail tlachd an nithe faoin ?

3 Tha boladh cùbhraidh nan ùr-ròs,
  Gach blàth is bòidhche agus lus,
A' tairgseadh ìobairt agus tùis
  Do 'n tì a dhùisg iad suas o 'n dus ;
'S am bi na 'n tosd an cinne-daonn',
A' gabhail tlachd an nithe faoin ?

4 Tha eòin na h-ealtainn, gach aon là,
  Tha torman àrd cas-shruth nam beann,
'S mac-talla 'fhreagras géum nam bà,
  Gu léir ag ràdh, "'S tu 's Tighearn ann !"
'S am bi na 'n tosd an cinne-daonn',
A' gabhail tlachd an nithe faoin ?

5 "Ach chan 'eil dadum cosmhuil riut
Am measg na chruthaich thu gu léir,
Is chan 'eil bith aig a bheil cainnt
A labhras d' ainm, ach d' Fhacal fhéin;"
So far am faigh thu moladh saor,
Ged bhiodh na 'n tosd an cinne-daonn' !

## TEACHDAIREAN AN T-SOISGEIL.

1 O THUSA 'fhuair gach ùghdarras
Air thalamh 's nèamh faraon,
'S tre bheil gach tìodhlac spioradail,
A' teachd gu cloinn nan daoin'.

2 Luchd-oibre cuir a mach gun dàil,
Do d' ghàradh-fìona fhéin,
'S do chinnich bhorb is aineolach,
Foillsich do ghàirdean tréun.

3 Ad ainm-sa 'n uair théid iad a mach,
A dh' aithris an deagh sgéil,
Le d' Spiorad lìon an cridheachan,
'S do bhriathran cuir na 'm bèul.

4 Bho là gu là thoir misneach dhoibh,
Is neart a réir am féum' ;
An àm a' bhuairidh teagaisg dhoibh,
An taic 'chur annad fhéin.

5 Na leig dhoibh dol air seacharan,
Ach treòraich iad a ghnàth,
Oir gheall thu fhéin bhi maille riu,
Bho so a mach 's gu bràth.

## EARBSA ANN AN CRIOSD.

1 M' ANAM, imich thusa sàmhach,
Fo gach àmhghar agus leatrom;
'S e do thruailleachd a thaobh nàduir,
Aobhar d' ànraidh, mar mo bheachd-sa.

3 Greas is amhairc cia mar tha thu;
Seall le nàire ri do chleachdadh;
'S faic an sac tha air do ghuaillean
Le do ghluasad bhith gun fhaicill.

3 Bho 'n a rugadh ann ad thràill thu,
Thaobh do phàirte 's a' chiad seachran,
Iomchair foighidneach gach dòruinn,
'S biodh do bhròn air son do pheacaidh.

4 Tha do thoil an déigh a truailleadh,
Rag ri 'gluasad chum do leas-sa;
Dh' easbhuidh cumhachd a bheir buaidh oirr',
Gheabh thu 'm bàs is duais do 'n pheacadh.

5 Seall a nise ciod a nì thu,
'S teich le dìchioll dh' ionnsaidh taice;
Fàg do chudrom air do Ràthan—
Tha e ghnàth cho math ri 'fhacal.

6 Thig le irioslachd is dòchas,
Dh' iarraidh còmhnaidh o 'n Aon bheartach;
Creid air tùs gu bheil e maoineach,
'S iarr do dhaonnachd réir a phailteis.

7 Thig le d' dhoille, ciont', is daorsa,
Fàg na aonar air-san 'n leatrom,
Dh' iarraidh teagaisg, riaghlaidh, 's saoraidh—
Tha iad annsan ri 'n toirt seachad.

8 Seall le muinghin an àirde
Chum nam beann d' a bheil do thaitneachd;
'N uair is trioblaidich' a' chual duit,
Amhairc suas ri Triath nam Feartan.

9 Càirich d' eallach air a ghuaillean,
Oir 's ann uaith a thig do neart-sa;
'S ged nach beachdaich thusa 'ghluasad,
Creid gu luath gu bheil e faisg ort.

10 Feith gu foighidneach ri thìm-san,
'S imich dìreach réir a reachda;
Ruith do réis le faire 's dìchioll—
'S ann le strìth a ni thu streapadh.

11 'N uair bhios fiaradh ann ad chrannchur,
Creid gun tionndaidh e gu d' thaitneadh;

Bheir seillean math o lusan searbha,
  Mil 'bhios tarbhach, brìoghmhor, blasda.

12 Ged bhiodh am Freasdal dhuit air uairibh,
  Tuilleadh 's cruaidh, a réir do bheachd-sa,
Tuig gur gliocas thug mu 'n cuairt e,
  'S gheabh thu buannachd as am pailteas.

13 Bi thusa furachair mu 'àith'ntan;
  Bho staid nàduir teich na thaice;
'S glac a ghealladh làn de shìochaint,
  Ann an Crìosd a dhìol a cheartas.

14 Air do thuras dh' ionnsaidh Chànaain,
  Ged robh 'm fàsach làn de chroisean,
'S iomadh bruthadh air do shàiltean,
  Leansa ghnàth ri lorg a' Ghaisgich.

15 Thug e buaidh os cionn do nàimhdean,
  'S bheir e gràs an àm na h-airce;
Ruith d' a ionnsaidh le féin-àicheadh,
  'S dearbh nach fàilnich do Chul-taice.

## OIDHCHE NA CALLAINNE AN TIR CHEIN.

1 IS tiamhaidh, trom, mo chridhe 'nochd,
  Is mi am aon'ran bochd leam fhéin;
Chan iarr mi tàmh, chan fhaigh mi lochd,
  Is mi fo mhùig an dùthaich chéin.

2 Is iomadh cuimhne thùrsach, throm,
Tha dùsgadh bròin 's ga m' chur fo sprochd;
'S e thog an osna ann am chom
Nach 'eil mi 'n Tìr-nam-Beann a nochd.

3 Tha Tìr-nam-Beann mar bha i riamh—
Gach gleann, is sliabh, is creag nam faobh,
An creachann àrd 's am bi am fiadh,
'S an leacann liath tha sios o 'thaobh.

4 Tha fòs gach allt a' léum le toirm,
Bho chreig gu creig a sios gu tràigh;
Tha bàrr an fhraoich fo 'bhadain ghorm',
Gu trom 's gu dosrach mar a bhà.

5 Ach c' àit' a bheil na càirdean gràidh
D' an d' thug mi bàigh an làithean m' òig'?
'S e fàth mo mhulaid is mo chràdh
A mhèud 's a tha dhiubh 'n diugh fo 'n fhòid.

6 Athair mo ghràidh, chan 'eil e beò;
Mo mhàthair chaomh, chan 'eil i ann;
'S mo cho-aoisean rinn falbh mar cheò
A dh' fhuadaichear le gaoth nam beann.

7 O slàn le comunn caomh mo ghaoil,
A chuireadh faoilt am chridhe bochd!
Mo chreach, chan 'eil iad air an t-saogh'l
A dheanadh aobhach mise 'nochd.

8 Ach tha iad beò an dùthaich chéin—
An Tìr-na-Gréin', gun oidhch' a chaoidh,
'S coinnichidh sinn a rìs a chéil',
Gun sùil fo dheur, gun chrìdh' a' caoidh.

9 Tha àl a' falbh is àl a' teachd,
Mar thonn a' leantainn tuinn air tràigh;
Ar bliadhnaichean, tha iad, gu beachd,
Mar sgèulachd dhìomhain, gheàrr, gun stà.

10 Ach glòir do Shlàn'ghear caomh nam buadh,
A thug a nuas o Thìr-an-àigh
Deagh sgèul an aoibhnis mhóir do 'n t-sluagh,
Air beatha bhuan nach mill am bàs.

11 Choisinn e bheatha so gu daor,
'N uair thaom o 'thaobh gach braon d'a fhuil;
Ach O cia gràsmhor, fialaidh, saor,
Do 'n chinne-dhaonn' a h-àgh 's a buil!

12 C' arson a bhithinn brònach, bochd,
A' caoidh fo sprochd an so leam fhéin?
Do shùil, a Dhé, tha orms' a nochd,
Fo dheòraidheachd an dùthaich chéin.

13 Cha bhi mi 'caoidh, cha toir mi géill;
Fo thaic do sgéith gun iarr mi tamh;
Do thoil-sa dèanar leam, a Dhé,
Ga m' strìochdadh fhéin a chaoidh fo d' láimh.

## LUCHD-TURAIS NA BEATHA.

1 NACH faic thu an sluagh do chaladh nam buadh,
A fhuair thar nan stuadhan bèucach?
Tha sonas is sìth a' lìonadh gach crìdh',
'S cha sgarar iad chaoidh o chéile.

2 Tha 'n truaighean aig crìch, tha crùn air an cinn,
Gu binn tha iad seinn le h-éibhneas,
'Toirt moladh is cliù dh' Fhear-saoraidh an rùin
'Thug sàbhailt' g' a ionnsaidh fhéin iad.

3 'N uair theann iad ri falbh, bha 'n t-slighe dhoibh dorch',
'S mu 'n cuairt doibh bha stoirm a' séideadh;
Is fòs iomadh nì 'cur eagail na 'n crìdh'—
Bha 'm peacanna lìonmhor, éitidh.

4 Chaidh sgapadh 's na neòil 'bha 'cur orra sgleò,
Is chunnaic iad glòir an Tréun-fhir;
Le creideamh na 'ghràdh 's na ùmhlachd na 'n àit',
Iad fhéin thug iad dhà le h-éibhneas.

## EBENESER.

1 THA mo thuras troimh 'n fhàsach a nis gu bhith réidh,
Thàinig feasgar mo làithean is deireadh mo ré;
Ach aidichidh mi leis gach taingealachd-crìdh',
An fhad so, a Dhia, gun do chuidich thu mì.

2 'S tric a shearg mi fo easlaint 's a ghuil mi fo bhrón,
'S stric a ghluais mi gu dèurach, gun éideadh, gun lòn;
Ach dh' earb mi á Dia anns gach dèuchainn is dìth,
'S an fhad so, a Thighearna, chuidich thu mì.

3 'S iomadh caraid bu chaomh leam a dhìobair 's a thréig,
'S iomadh dòchas a b' ait leam a mheall mi le 'cheilg;
Ach do chàirdeas-sa sheas anns gach doilghios is strìth,
'S an fhad so, a Thighearna, chuidich thu mì.

4 Agus seallaidh mi romham, is gabhaidh mi beachd
Air gach dèuchainn is ànradh tha fhathast ri teachd;
Ach m' anam fo gheilt no fo imcheist cha bhì,
Oir an Dia nach do dhìobair cha dìobair e mì.



## *DAIN O 'N BHEURLA.*

### PHARAOH.

FAIC uachdran na h-Eiphit
Air toiseach a shluaigh,
Gu bòsdail ga 'n treòrach
A mach gus a' chuan;
A bhratach a' srannraich
Ri crann aig' gu h-àrd;
Le uabhar a' tòcadh
Air tòir a chuid thraill.

Faic na h-Israelich dhìblidh,
  Fo mhìghean 's fo bhròn,
'S an nàimhdean cho bréun
  Le aon éigh air an tòir ;
" An uabhar mo chridhe,
  'S le m' spionnadh ro thréun,
Am prasgan so, sguabaidh mi
  'N chuan iad gu léir ;

" Cha téid aon aca, as,
  Cha mhair iarmad dhiubh beò,
Na 'm masladh do 'n righ
  Is do m' ìochdarain fòs ;
Na ceannaircich uamharr',
  Le 'n goid is le 'm foill,
Nis léir-sgrios is dosgainn
  Thig orra gun mhoill'."

Na prionnsan 's am pobull
  Tha 'n co-bhoinn le chéil',
'S an rìgh tha ga 'n iomain
  Mar neach as a chéill ;
Na carbaid tha 'n deifir,
  'S gach stéud anns an tòir ;
'S á neart an cuid eachraidh
  Tha 'm marc-shluagh ri bòsd.

Tha iad uile na 'n siubhal,
  'S air boile ro chruaidh ;
Mar chuairt-ghaoith tha 'n imeachd
  Thar chòmhnard is chruach ;

Ach sheall Dia ro ghruamach,
Bho dhubhar an neòil,
Air luchd-casgraidh a shluaigh
'Bha cho luath air an tòir.

Ghrad dh' fhosgail e mhuir,
'S sheas na h-uisgeachan suas,
Mar bhalla, gach taobh,
A chum tèarmunn d' a shluagh;
Is pobull Iehóbha,
Le muinghin chaidh sios,
'S thar grinneal an aigein
Fhuair rathad gu tìr.

Fhuair mìltean Chlann Israeil
Gu tèarainte nunn;
Ach feachdan na h-Eiphit
Chaidh fodha 's a' ghrunnd;
'S an t-uisge 'rinn seasamh
Mar challaid a suas,
Air na h-Eiphitich phill
Agus sgrios iad na 'n uaill.

Fir-chogaidh na h-Eiphit
Chaidh fodha gu léir,
'S am bantraichean òga
Tha brònach na 'n déigh;
'S a nis air an fheamainn
'Tha sgapt' air an tràigh,
Tha Phàraoh 's a mharc-shluagh
An cadal a' bhàis.

## MO MHATHAIR.

CO thog mi air a broilleach tlàth,
'S a thàlaidh mi gu suain le bàigh,
'S a dh' altrum mi na h-uchd le gràdh?
Mo Mhàthair.

'N uair theich an cadal fada uam,
Có thog an guth 'bu bhinne fuaim,
Air chor 's gun thuit mi ann am shuain?
Mo Mhàthair.

Có dh' fhair thairis orm gu caomh,
'S mi 'm laighe anns a' chreadhail fhaoin,
'S a shil na deòir le bàigh cho caoin?
Mo Mhàthair.

Fo easlainte 'n uair bha mi 'n sàs,
Bho àm gu àm na 's laige 'fàs,
Cò ghuil le geilt gum faighinn bàs?
Mo Mhàthair.

Có a ruith gu m' thogail suas,
'S a chagair sgèula binn am chluais,
'S a phòg air falbh mo leòn le truas?
Mo Mhàthair.

Có air ùrnaigh 'dhùisg mo dhéigh,
Air Facal Naomh 's air Latha Dhé,
'S air triall na shlighe dhìrich, réidh?
Mo Mhàthair.

Am faod e bhith nach deanar leam
Caidreamh is caoimhneas riut gach àm,
A bha cho bàigheil, caoimhneil, rium,
Mo Mhàthair?

Chan fhaod; b' e sin a bhith gun truas;
'S ma chumas Dia mo bheatha suas,
Cha bhi do chaoimhneas dhomh gun duais,
Mo Mhàthair.

'N uair dh' fhàsas tusa lag 's a' chéum,
Gheabh thu do lorg o m' ghàirdean fhéin,
'S bidh mi am thaice dhuit ad fhéum,
Mo Mhàthair.

'N uair chailleas tu do lùgh 's do threòir,
Ni mi caomh fhaire ort le deòir,
A dh' oidhch' 's a latha bidh mi 'd chòir,
Mo Mhàthair.

## CUMHA DHAIBHIDH AIR SON SHAUIL AGUS IONATAIN.

THA maise 'n t-sluaigh, air beanntan garbh
Ghilbóa, sìnt' gun treòir;
Oir thuit ar gaisgich chumhachdach,
An àird' an tréin' 's an glòir';
Na cluinnt' an Gat no 'n Ascelon
Gur h-ìosal cinn nan sonn,
Mu 'n dean na h-òighean Philistach,
'N ar bròn-ne, uaill, le fonn.

A shléibhtean àrd' Ghilbóa,
  Na sileadh oirbh gu bràth,
'S an earrach frasan gealltannach,
  No drùchd 's an t-samhradh bhlàth ;
Oir 's ann an sin chaidh sgiath an Rìgh
  A thilgeadh sìos le tàir,
'S a laigh, am measg nam mìltean marbh',
  Corp uasal, ungt', an t-sàir.

Bha bogha buadhmhor Ionatain
  Air thoiseach anns gach càs,
'S air thùs bha claidheamh millteach Shàuil,
  'S na lorg' chaidh sgrios is bàs ;
Mar iolair luath, mar leòghann tréun,
  Mar aon bha 'm beatha chaomh,
'S a nis, na 'n suain, tha 'n Rìgh 's a mhac,
  Neo-sgairte, taobh ri taobh.

A nìgheanan Israeil, deanaibh caoidh
  Air son nan gaisgeach mór'
A dh' aodaich sibh le sgàrlaid,
  Is a chrùn ur cinn le h-òr !
O Ionatain, mo bhràth'r, ad dhéigh
  Is goirt mo dheòir 's mo chràdh,
Oir b' iongantach, thar gaol nam ban,
  'S bu taitneach dhomh do ghràdh !

Cionnas, mo chreach, air beanntan àrd'
  Ghilboa, 'thuit na sàir !
An àirde 'n glòir' 's am mòralachd,
  'S am buillsgean dian a' bhlàir !

Cionnas a thuit na chumhachdaich,
  Air faiche dhearg na strìth,
Is sìnt' r' an taobh am bogh', 's an sgiath,
  An t-sleagh, 's an lann, gun chlì !

## SUSPIRIA.

GABH iad, O Bhàis, is thoir air falbh
  Gach ni a their thu is leat fhéin ;
Tha d' ìomhaigh càiricht' air a' chrèadh' ;
  Is leatsa sin, ach sin a mhàin.

Gabh iad, O Uaigh, is laigheadh iad,
  Paisgte air do sgeilpibh caol',
Mar aodach 'chuir an t-anam dheth,
  Luachmhor, ach a mhàin duinn fhéin.

Gabh iad, O Shìorruidheachd mhóir ;
  Chan 'eil 'n ar beath' ach osag fhaoin
'Tha sgaoileadh anns an ùir a blàth,
  'S gu làr a' lùbadh ghèug do chraoibh.

## LAOIDH NA BEATHA.

NA h-innis dhomh am briathran dubhach
  Nach 'eil 'n ar beath' ach bruadar faoin,
Oir tha 'n t-anam marbh a chaidleas,
  'S chan 'eil nithe mar a shaoil.

Tha ar beatha anabarr sòlaimt',
'S chan i 'n uaigh fhuar crìoch ar saogh'l;
"Is duslach sibh 's gu duslach pillidh,"
Cha dùbhradh riamh ri anma dhaoin'.

Chan i toil-inntinn 's chan e mulad,
Ar crìoch àraid no ar ràth'd,
Ach bhith dèanamh chum gach latha
Gum bi ar maitheas 'dol am meud.

Tha ealdhain lìonmhor 's ùine siubhal,
'S ged robh 'n cridhe fearail, tréun,
Chan 'eil ann ach druma-mhulaid,
'Bualadh corranach an éig.

Ann am faiche 'n t-saogh'l fharsaing,
Ann an camp na beatha fhìor,
Na bi mar ainmhidh balbh gun toinisg;
Bi ad ghaisgeach anns an strìth.

Na cuir earbs' an gean ri tighinn,
'S na bi caoidh na h-ùine 'thréig;
Dèan, O dèan 's an àm a th' agad,
Fo cheannsal Dhé le cridhe tréun.

Tha beatha dhaoine-mór' 'g ar teagasg
Gum faod sinn uile strìth ri éuchd,
Is air dhuinne siubhal dhachaidh,
Céuma fhàgail as ar déigh.

Céuma, theagamh, chì neach eile
  Air a thuras troimh an t-saogh'l,
Bràthair bochd 'tha call a mhisnich,
  'S gum faigh e spiorad ùr d' an taobh.

Bìomaid suas, ma tà, 's ag obair,
  Le crìdh' gun gheilt roimh chruas an t-saogh'l,
A' sìor bhuidhinn 's a' sìor leantainn,
  'Fòghlum foighidinn is saoth'r.

## REUL-SHOLUS.

[*Bho 'n chainnt Ghearmailtich.*]

CHAIDH a' ghrian a mach air a turas mór
  M' an cuairt an t-saogh'l
'S thuirt na rionnagan, "Marcaichidh sinne ad chòir,
  M' an cuairt an t-saogh'l;"
Ach a' ghrian, 's ann a throd i riù, "Gabhaibh a steach,
No loisgear ur sùileagan bòidheach a mach,
  Air a' mharc-shlighe theinntich mu 'n t-saogh'l."

Chaidh na rionnagan far an robh ghealach shèimh,
  Air feadh na h-oidhch',
Ag ràdh, "Tha thu 'd shuidhe air nèulaibh nèimh
  Air feadh na h-oidhch';
Leig thusa leinn imeachd gu sàmhach ri d' thaobh,
Oir cha loisgear ar sùilean le d' dheàrrsadh cho caomh;"
  'S thug i leath' iad mar chuideachd 's an oidhch'.

A rionnagan, fàilte ! 's a ghealach an àigh—
  Rìghinn na h-oidhch' !
Na h-aignean tha falaicht' am chridhe na 'n tàmh,
  'S léir dhuibh 's an oidhch' ;
Thigibh, lasaibh gu càirdeil dhomh lòchrain 's an spéur,
Thigibh, aislingean aoibhnis le 'r draoidheachd gu léir,
  Le cuideachdan dealrach na h-oidhch' !

## EARBSA.

DH' EIRICH an fhairge, 's shéid a' ghaoth,
  Is b' aobhar-oillt an fhuaim,
Do n' h-uile aon 's an eathar fhaoin,
  Air faondradh feadh a' chuain.

Ach mac an sgiobair, balachan maoth,
  Chual' e, gun gheilt, an toirm ;
Fiamh aiteis àrd gun robh na ghnùis,
  Gun smuairean air roimh 'n stoirm.

Dh' fheòraich aon de 'n sgioba dheth,
  C' arson bha e cho ciùin ;
" Chan eagal dòmhsa," fhreagair e,
  " Tha m' athair air an stiùir."

Mar so, 'n uair dhìobras sòlas sinn,
  'S an crìdh' le dòlas làn,
Tha acair dhaingean ann nach tréig ;
  'S e Dia is Dia a mhàin.

R' ar n-ùrnaigh cromaidh Dia a chluas,
  Is fuasgladh luath bheir dhuinn;
Ar deòir gu aiteas tionndaidh e,
  Gu aoibhneas fàth ar teinn.

Measg àmhgharan an t-saoghail thruaigh,
  Earbaibh á Dia nan Dùl,
Ag ràdh, an là na gaillinn chruaidh,
  "Tha m' Athair air an stiùir."

## AM BUANAICHE.

THA buanaiche d' an ainm am Bàs,
  Le 'fhàl ro ghuineach, géur,
A' toirt nan diasan garbh gu làr,
  'S gach blàth 'tha fàs mu 'm frèumh.

"Am faigh mi," deir e, "nì a bhuain
  Ach diasan cruaidh' gun bhrìgh?
Ged 's toigh leam anail chaoin nam flùr,
  Liùbhram iad suas a rìs."

Thog e na flùrain, shil a dheòir,
  Is phòg e 'n duilleach uain';
Is ann do Thighearna nam Feart
  A thaisg e iad na 'sguaib.

"Mo Mhaighstir tha am féum nam blàth,"
Gun d' rinn e ràdh le aoidh,
"Mar chuimhneachain air làithean 'òig',
'N uair chòmhnuich e 'm measg dhaoin'.

"Ath-chuiream iad 's a' Phàrras Nuadh,
'S gu buadhmhor ni iad fàs,
'S bidh iad mu thrusgan geal nan naomh,
A' boillsgeadh mar an là."

Liubhair a' mhàthair, 's dèur na 'sùil,
A flùrain lurach, òg,
An dùil ri 'm faicinn uile slàn,
An àros Rìgh na Glòir'.

Am Buanaiche cha robh fo ghruaim
A' buain nam blàthan sèimh ;
'S e aingeal glòrmhor 'thàinig nuas,
'S thug leis iad suas gu nèamh.

## IS BRAITHREAN SINN UILE.

O B' àlainn an dachaidh
'Bhiodh againn 's an t-saogh'l,
Na 'n sguireamaid còmhla
D' ar connspaidean faoin',
'S gun abradh gach duine
Ri 'urra, le bàigh—
"Is bràithrean sinn uile,
Fair dhòmhsa do làmh."

Nach brònach an sgèul e
   Gum féum sinn bhith 'strìth,
'N uair dh' fhaodamaid còrdadh
   'S tigh'nn beò ann an sìth ;
Le fàilte 's le furan
   Bu duineil bhith 'g ràdh—
" Is bràithrean sinn uile,
   Fair dhòmhsa do làmh."

Tha mo chóta-sa molach,
   'S tha d' éideadh-sa mìn,
Bidh mise 'g òl uisge,
   'S bidh tusa 'g òl fìon' ;
Ach cridheachan tairis
   Tha againn a ghnàth,
Is bràithrean sinn uile,
   Fair dhòmhsa do làmh.

Is beag ort an cealgair
   Le feallsachd na chrìdh';
'S tu sheasadh an fhìrinn,
   'S nach géilleadh 's an strìth ;
Bidh mise ri d' ghualainn,
   Gu buaidh no gu bàs ;
Is bràithrean sinn uile,
   Fair dhòmhsa do làmh.

Cha dèanadh tu éucoir
   Air créutair fo 'n ghréin ;
'S i slighe a' cheartais
   Is taitnich' leam fhéin,

Is aon sinn 'n ar sòlas,
'N ar dòchas, 's 'n ar gràdh,
Is bràithrean sinn uile,
Fair dhòmhsa do làmh,

Mu 'n ghaol thug do mhàth'r dhuit
Is gnàth leat bhith 'luaidh;
Fhuair mise 'n gràdh céudna
Bho 'n té tha 's an uaigh.
Eisd cagar na fìrinn
Ri ìosal 's ri àrd—
Is bràithrean sinn uile,
Fair dhòmhsa do làmh,

Is ait leam an céitein,
Is éibhinn a ghnùis;
Is toigh leinn ar dachaidh—
O cagailt mo rùin!
'S a' ghrian anns na speuran
Tha 'g éirigh gach là—
Is bràithrean sinn uile,
Fair dhòmhsa do lámh

Gu luath thig an aois oirnn
'S an t-aog air a cùl;
'S gun dàil théid ar càramh
Gu sàmhach 's an ùir;
'S a' chill ni sinn cadal
Gu madainn Là 'Bhràth—
Is bràithrean sinn uile,
Fair dhòmhsa do làmh.

## SALM NA BEATHA.

NA can rium am briathran dubhach,
Beatha 'n duine 's bruadar faoin;
Oir tha 'n t-anam marbh a chaidleas,
'S chan 'eil nì réir barail dhaoin.'

Beatha 'n duine 's fìor ni luachmhor!
'S chan i 'n uaigh dhorch ceann a réis;
Ris an anam riamh cha dùbhradh,
"'S duslach thu 's gu duslach théid."

Chan e sòlas 's chan e àmhghar
'Tha mar àrd-chrìch dhuinn fo 'n ghréin,
Ach bhith gnìomhach chum bhith 'fàgail
Astair ùir gach là 'n ar déigh.

Ealdhain 's mall, 's tha ùin' ruith seachad,
'S tha ar crìdh', ge calm' is tréun,
Ghnàth mar dhruma-bhròin a' bualadh
Caismeachd thiamhaidh, thruagh, an éig.

Ann an àrfhaich mhór an t-saoghail,
'N camp na Beatha so,na bi
Mar an t-ainmhidh balbh a ghreasar!
Bi mar ghaisgeach anns an strìth!

Earbs' na cuir 's an latha màireach ;
'N ùin' chaidh seach fàg air do chùl ;
Saothraich anns an àm 'tha làthair,
Tréun an cridhe, 's Dia ad shùil.

Nochdaidh eachdraidh laoch gum faod sinn
Ar beath' dheanamh buadhach, àrd,
'S luirg ar cos 's an t-saoghal fhàgail
As ar déigh 'n uair thig am bàs.

Luirg, 'n uair, theagamh, chi neach eile,
'S e air cuan na Beath' gun iùl,
Bràthair faondrach 'rinn lorg-bhristeadh,
Glacaidh thuige misneach ùr.

Eireamaid nis is bìomaid gnìomhach,
Le tréun chrìdh' 'bheir buaidh 's gach càs ;
'S fòghlum'maid, tre chosnadh 's leanmhuinn,
Dìchioll 's foighidinn gach là.

## BREITH CHRIOSD.

'NUAIR bha uisgeachan Iordain,
Gu còmhnard fo phràmh,
Is air sliabh maiseach Shìoin
Bha sàmhchair na tàmh ;

'N uair bha buachaillean Bhetle'm
  A' faireadh nan tréud,
Ri solus nan rionnag,
  'S ga 'n dìon o gach béud ;

Fèuch, fuaimean neo-thalmhaidh,
  Gu h-àrd os an ceann,
Do chual iad o chian astar
  Dorcha nam beann,
A' dlùth'chadh le ceòl
  Agus moladh ro bhinn—
Ghrad lìonadh an crìdh'chan
  Le aoibhneas 'bu ghrinn.

Air amharc a suas dhoibh
  Ghrad chlisg iad gu léir,
Oir le gathan ùr', boillsgeach,
  Las gorm-bhrat' nan spéur ;
Dhòirt na nèamhan a mach
  Troimh an geatachan òir,
Sluagh gun àirimh de dh' ainglean,
  'S iad sgeadaicht' le glòir.

Air carbadan dealrach
  'S sgiathan geal mar an sneachd,
A nuas air an oidhche
  Ghrad thùirling am feachd ;
Chual' na nèamhan a b' àirde
  A' chaithream 's an toirm,
'N uair bhuail iad an clàrsaichean,
  'S 'sheinn iad le foirm :

"O Shìoin, le subhachas
  Tog suas do shùil ;
Tha an t-àm a nis faisg
  Ris am b' fhad' bha do dhùil ;
Tha nàdur uil' aoibhneach
  'S fiamh-ghàir' air a gruaidh ;
Prionnsa Shàleim tha tighinn
  Gu rìogh'chadh le buaidh !

"Fèuch, Tròcair tha dòrtadh
  A soireachan òir,
Do luchd-caoidh sruithean sòlais
  Gu fialaidh 's gu leòir ;
Tha i 'ceangal le cùram
  Gach ciùrraidh is leòin
A th' air crìdh'chan gun dòchas
  Na dream tha fo bhròn.

"A chur misnich 's na crìdh'chan
  Làn geilt, tha e 'teachd ;
A thoirt buaidh air an Diabhul,
  E fhéin 's a chuid feachd ;
Theich an duibhre roimh aghaidh
  Réul oirdhearc an là ;
Rìs tha doireachan Edein
  Gu h-ùrar fo bhlàth.

"O Shìoin, le subhachas
  Tog suas do shùil;

Tha an t-àm a nis faisg
  Ris am b' fhad' bha do dhùil ;
Tha nàdur uil' aoibhneach,
  'S fiamh-ghàir' air a gruaidh ;
Prionnsa Shàileim tha tighinn
  Gu rìogh'chadh le buaidh !"



ARCHIBALD SINCLAIR, PRINTER AND PUBLISHER, CELTIC PRESS,
10 BOTHWELL STREET, GLASGOW.